# LIST OF GAELIC BOOKS

*And Works on the Highlands*

PUBLISHED AND SOLD BY

## MACLACHLAN & STEWART,

BOOKSELLERS TO THE UNIVERSITY,

63 & 64 SOUTH BRIDGE, EDINBURGH.

---

A liberal discount allowed on orders for exportation or for private circulation.

---

| | s. | d. |
|---|---|---|
| M'Alpine's Gaelic and English Pronouncing Dictionary, with Grammar, 12mo, *cloth*, | 9 | 0 |
| ... Ditto ditto, *hf.-bound calf*, | 11 | 0 |
| ... Gaelic and English, separately, *cloth*, ... | 5 | 0 |
| ... English and Gaelic, separately, *cloth*, ... | 5 | 0 |
| M'Leod and Dewar's Gaelic Dictionary, *cloth*, ... | 10 | 6 |

---

| | | |
|---|---|---|
| Alleine's Alarm to the Unconverted, ... ... | 1 | 6 |
| ... Saint's Pocket Book, *cloth*, 1s. *sewed*, | 0 | 6 |
| Almanac for 1875, in Gaelic, ... ... ... | 0 | 6 |
| An T-Oranaiche, by Sinclair (*in parts*), each, ... | 1 | 6 |
| Assurance of Salvation, 18mo, *sewed*, ... ... | 0 | 6 |
| Baxter's Call to the Unconverted, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| ... Saint's Rest, translated by Rev. J. Forbes, | 2 | 6 |
| Beith's Catechism on Baptism, 18mo, *sewed*, ... | 0 | 1 |
| Bible in Gaelic, 8vo, *strongly bound in calf*, ... | 7 | 6 |
| Blackie's (Prof.) Language and Literature of the Scottish Highlands, 8vo, *cloth*, ... ... | 6 | 0 |
| Boston's Fourfold State, 12mo, *cloth*, ... ... | 4 | 0 |
| Bonar's (Rev. Dr H.) Christ is All, 18mo, *sewed*, | 0 | 3 |
| ... God's Way of Peace, ... ... ... | 1 | 0 |
| Buchannan (Dugald) of Rannoch's Life and Conversion, with his Hymns, 18mo, *cloth*, | 2 | 0 |
| ... The Hymns, separately, 18mo, *sewed*, ... | 0 | 3 |
| Bunyan's Come and Welcome, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 0 |
| ... World to Come, or Visions from Hell, *cloth*, | 1 | 6 |

---

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Bunyan's Grace Abounding, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 0 |
| ... Pilgrim's Progress (*three parts*), *cloth*, ... | 2 | 6 |
| ... Water of Life, *cloth*, ... ... ... | 1 | 0 |
| ... Sighs from Hell, 18mo, *cloth*, ... ... | 2 | 0 |
| ... Heavenly Footman, 18mo, *cloth*,... ... | 1 | 0 |
| Burder's Village Sermons, 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 6 |
| Catechism, Shorter, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Mother's, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Brown's Shorter, for Young Children, | 0 | 1 |
| Confession of Faith, fcap. 8vo, *cloth*, ... ... | 2 | 6 |
| Dairyman's Daughter, *sewed*, ... ... ... | 0 | 4 |
| Dàn an Deirg agus Tiomna Ghuill (Dargo and Gaul), with a new Translation, Notes, and Introduction, by C. S. Jerram, ... ... | 2 | 6 |
| Dewar's (Rev. Dr) The Gaelic Preacher, 8vo, ... | 0 | 4 |
| Doctrine and Manner of the Church of Rome, ... | 0 | 3 |
| Doddridge's Rise and Progress, 12mo, *cloth*, ... | 3 | 0 |
| Dyer's Christ's Famous Titles, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 6 |
| Earle's Sacramental Exercises, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Edwards' (Rev. Jonathan) Sermon, *sewed*, ... | 0 | 2 |
| English Poems, with Gaelic Translations, arranged on opposite pages, 12mo, *Part* 2, ... | 1 | 6 |
| Finlayson, (Rev. R.) Brief Sketch of the Life of, by Rev. J. Macpherson, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 0 |
| Flavel's Token for Mourners, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 0 |
| Forbes' (Rev. J.) Baptism and the Lord's Supper, | 0 | 4 |
| ... An Lochran : Dialogues regarding the Church, ... ... ... ... ... | 0 | 6 |
| ... Long Gheal : The White Ship ; a Spiritual Poem, ... ... ... ... ... | 0 | 4 |
| Gael (The), a Monthly Gaelic Magazine, bound in cloth for 1873, 74, 75, and 76, each, ... | 7 | 6 |
| The same in Numbers, Monthly, each, ... | 0 | 6 |
| Gaelic First Book, 18mo, 2d. ; Second do., ... | 0 | 4 |
| Gaelic Spelling-Book, 18mo, *cloth*, ... ... | 0 | 6 |
| Gaelic Tracts, 50 different kinds, *sorted*, for ... | 2 | 6 |
| Gaelic Tracts, 8 sorts, ... ... 100 for | 1 | 0 |
| Grant's (Rev. Peter) Hymns, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Guthrie's Christian's Great Interest, 18mo, *cloth*, | 2 | 0 |
| Hall's (Newman) Come to Jesus, ... ... ... | 0 | 6 |
| Harp of Caledonia, Gaelic Songs, 32mo, *sewed*, | 0 | 4 |

# COME AND WELCOME

TO

# JESUS CHRIST.

BY

JOHN BUNYAN.

---

"And they shall come which were ready to perish."—ISA. xxvii. 13.

---

EDINBURGH:
MACLACHLAN, STEWART, & CO.
MDCCCLIX.

# THIG AGUS SE DO BHEATHA

CHUM

# IOSA CRIOSD.

LE

IAIN BUINIAN.

---

"Agus thig iadsan a bha basachadh."—Isaiah xxvii. 13

---




DUNEIDEANN:

MACLACHUINN, STIUBHARD, AGUS AN CUIDEACHD

MDCCCLIX.

# THIG AGUS SE DO BHEATHA

CHUM

# IOSA CRÌOSD.

---

*Gach nì 'bheir an t-Athair dhomhsa, thig e am' ionnsaidh ; agus an tì a thig am' ionnsaidh, cha tilg mi air chor sam bith a mach e.*—Eoin. vi. 37.

Beagan roimhe so anns a' chaibidil, faodaidh tu leughadh gu'n d'imich an Tighearn Iosa air a mhuir chum a dhol gu Capernaum, air dha a dheisciobuil a chur roimhe ann an luing ; ach bha a' ghaoth 'nan aghaidh ; ni a chuir maill' air an luing 'na turas. Nise, mu 'n cheathramh faire de 'n òidhche thainig Iosa 'suas riu, a' coiseachd air a mhuir, agus ghabh iad eagal.

'Nuair a tha 'n saoghal g'a nochdadh féin gu dubh agus gu h-uabhasach do phobull Dhé, tha'n Tighearn Iosa g'a thaisbeanadh féin dhaibh air mhodh iongantach, ni air uairean nach fasa dhaibh a ghiùlan na na nithe a bha roimhe sin uabhasach leo. Bha iad fo eagal roimh 'n ghaoith agus roimh 'n uisge ; agus bha eagal orra mar an ceudna roimh 'n

Tighearn' agus an Slànaighear, 'nuair a thaisbean se e féin dhaibh air an dòigh ud.

Ach thubhairt e riu :—" Is mise 'ta ann, na biodh eagal oirbh."

'S e chrioch mu'n nochd an Tighearn Iosa e-féin d'a phobull (ged' a bhios am modh air an dean se e gu bràch cho uabhasach) a chum an eagal agus an trioblaid a lughdachadh.

An sin ghabh iad e 'steach do 'n luing, agus air ball ràinig an long an tìr gus an robh iad a'dol.

'Nuair a tha Criòsd gu'n a bhi maille ri 'phobull, cha ghluais iad ach gu mall agus duilich ; ach an uair a thig Esan còmhla riu, O cho luath 's a' stiùras iad an cùrsa ! Cho luath 'sa tha iad aig ceann an uighe !

An sluagh, a nis', am measg an robh e 'searmonachadh fa dheireadh, 'nuair a chunnaig iad gu'n d' fhalbh Crìosd agus a dheisciobuil, chaidh iad mar an ceudna air luingeas gu Capernaum, a dh-iarraidh Iosa. Agus air dhaibh fhaotainn, thubhairt iad (le iongantas) —" A Mhaighstir, c'uin a thàinig thu 'n so ?" Ach fhreagair Ios' iad, agus thubhairt e :— " Gu deimhin deimhin a ta mi ag ràdh ribh, Tha sibh ga m'iarraidh, cha'n ann a chionn gu'm faca sibh na mìorbhuilean, ach a chionn gun d' ith sibh do na builinnibh, agus gun do shàsaicheadh sibh." Eoin vi. 26.

Faodaidh muinntir Crìosd a leantainn an céin air son buannachd shalach shaoghalta, mar iad so, a chaidh na dhéigh thar a mhuir

air sgà nam buileannan. Théid duine greis mhath air aghaidh ann an diadhachd air sgà a bhroinne, seadh, bheir a bhrù air duine dol an céin a dh'iarraidh Chrìosd.—Cha'n e comainean miodalach o'n leth a muigh, ach ruintean gràsmhor o'n leth a staigh, a tha 'crùnadh na h-oibreach ann an sealladh Chrìosd; ni mò is e mòr shaothair no coltas aidmheil, ach an gràdh dhasan a bheir air gabhail riu.

'Nuair a bhios muinntir ag amhrac air son fiùghantais chàirdeil bho laimh Chrìosd, mas e 's gum bi an cridheachan breun no meallta, ni esan an smachdachadh le geur achmhasan :—" Tha sibh da m'iarraidh, cha 'n ann a chionn gum faca sibh na mìorbhuilean, ach a chionn gun d'ith sìbh do na builinnibh, agus gun do shàsaicheadh sìbh.

*Thugaibh fainear a rithist.* Cha diult e deagh chomhairle thoirt seachad, eadhon, do leithid sud de bhuidheann; tha e 'g iarraidh orra saoithreachadh air son na beatha sin a mhaireas gu siorruidh. O! cia cho toileach 'sa bhiodh Iosa Crìosd nam b'e agus gu'n tigeadh an luchd-aidmheil so, a ta tighinn da ionnsaidh gu cealgach, da ionnsaidh a rìreamh, a chum is gum biodh iad air an tearnadh!

Chi sibh gum beil an ceann-teagaisg a' labhairt mòran a bharrachd m'a thiomchioll a phobuill so. Agus tha'n Tighearn Iosa 'cur roimhe mar cho-dhùnadh do'n iomlan, agus a cur an céill do bhrìgh nach robh iad ach ag

aidmheil o'n leth-a-muigh a mhain mar iadsan anns nach urrainn d'a anam tlachd a ghabhail; gun deanadh se e-féin toilichte leis an fhuigheal a bhuilich an t-Athair air agus their e:—" Cha 'n eil e coltach gum bi mis' air mo chliùthachadh ann bhur slàinte, ach thug an t-Athair dhomhsa pobull, agus thig iadsan do m'ionnsaidh ann am fìrinn; agus annta-san bi'dh mi làn-thoilichte." Faodar a' ràdh gur e an ceann-teagaisg roimhe so stéidh Chrìosd ann an coilionadh an ni sin anns am beil e g'a dheanamh féin riaraichte 'an déigh dha mòran saoithreach, agus ioma' searmoin a chaitheamh gu diomhain. Mar labhair e-féin leis an fhaidh.—" Shaothraich mi gu diomhain air son neo-ni, agus chaith mi mo neart air son diomhanais." Isa. xlix. 4.

Agus mar tha e 'g ràdh a rithist.—" Tha mo bhreth maille ris an Tighearn agus m' obair maille ri mo Dhia." *Mar sin tha e 'g ràdh sa' cheann-teagaisg:*—" Gach ni bheir an t-Athair dhomhsa thig, e am' ionnsaidh, cha tilg mi air chŏr sam bith a mach e." Leis na briathran so, uime sin, tha'n Tighearn Iosa Crìosd a' toirt comh-fhurtachd dha féin, ann an àm a bhi smaointeachadh air cealgaireachd cuid de a luchd-leanmhainn. Mar an ceudna shocraich se e-féin air dha beachdachadh air cho beag drùghaidh 'sa rinn a theagasg ann an Capernaum, Corasin, agus ann am Bethsaida. " Tha mi toirt buidheachais dhut, O Athair"

(ars esan), "Thighearn nèimh agus na talmhainn, air son gu'n d'folaich thu so o dhaoine eagnaidh agus tuigseach agus gun d'fhoillsich thu iad do leanbaibh; eadhoin so, Athair, oir is ann mar so a mheasadh iomchaidh ann a d' lathair," Mat. xi. 25. Luc. x. 21.

Tha'n ceann-teagaisg gu coitcheann a' gabhail a steach da earrann ann an dàimh fa'-leth ris an Athair agus ris a Mhac; mar a tha an comh-oibreachadh le chéile chùm slàint' a phobuill. "Gach ni bheir an t-Athair dhòmhsa thig e am' ionnsaidh, agus an tì a thig a m' ionnsaidh cha tilg mi air chŏr sam bith a mach e"—Tha'n cheud earrann de'n cheann-teagaisg (gu soilleir) a' ciallachadh an Athar agus a thiodhlaic; agus an earrann eile, a Mhic a' gabhail ris an tiodhlac.

*Air tùs.* Air son tiodhlac an Athar tha'n nì so ri bhi air a thoirt fainear; 'se sin r'a ràdh, —An tiodhlac féin, agus is e sin tiodhlac dream àraidh do'n Mhac. Tha'n t-Athair a' tabhairt; agus thig an tiodhlac sin; "Agus esan a thig," &c. Tha 'n tiodhlac mar sin air a dheanamh suas de dhream a tha 'n t-Athair a' toirt do dh' Iosa Crìosd.—A rithist, tha sibh a' faicinn am Mac a' gabhail ris an tiodhlac; agus tha sin air a leigeadh ris anns na puingean sonraichte so a leanas:—

1. 'Na shaor aideachadh gur tiodhlac e: "A bheir an t-Athair dhomhsa."

2. 'Na choimhid air mhodh sòlaimte do'n

iomlan agus do na h-uile cuid de 'n tiodhlac . " Gach nì a bheir an t-Athair dhomhsa."

3. Le e bhi cur roimhe gun toir e iadsan d'a ionnsaidh féin. " Gach ni a bheir an t-Athair dhomhsa thig e a m' ionnsaidh."

4. Agus le e bhi dian chur roimhe nach toir aon ni air am fuathachadh, an àm dhaibh a bhi tighinn. " Agus an tì a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chŏr sam bith a mach."

Dh'fhaoidte labhairt mu na nithe so gu léir, mar tha iad air a mhodh so air an leigeadh ris, ach is roghnaiche leam labhairt air na briathraibh,—

*Sa' cheud àite.* Ann an rathad mìnichidh.

*Sa' n dara h-àite.* Ann an rathad beachdachaidh.

*Air tùs.* Ann an rathad mìnichidh, " Gach ni a bheir an t-Athair dhomhsa." Tha na facail so "*gach ni*" gu tric air an gnàthachadh anns na Sgriobturan, agus tha iad gu bhi air an tuigsinn ni 's farsuinne, mar an fhìrinn no 'n *argamaid*, air sgàth a tha iad air an labhairt, a' cur an céill an aobhair mu 'm beil iad air an cleachadh cho tric, a chum is gur ann a's fearr a thuigeas sinn ìnntinn Chrìosda da'n taobh, mar a tha iad air an labhairt an so. Feumaidh sinn a thoirt fainear, nach eil iad a' ciallachadh ach an aiteam sin a mhain a théid a thearnadh— iadsan a thig a dh' ionnsaidh Chrìosd, eadhon, iadsan " nach tilg e air chor sam bith a mach." Amhuil a tha na facail " Uil' Israel" a' ciallachadh (ged' a tha iad air uairibh air a gabhail

air son teaghlach Iacoib, gu h-iomlan). "Agus mar so bidh Israel uil' air an tearnadh." Cha'n eil iad a' ciallachadh Israel uile anns na briathran so:—"Oir cha'n Israelich iadsan uile a ta o Israel: Agus ni mò do bhrìgh gur sliochd do dh' Abraham iad *a ta iad* uile 'nan cloinn: Ach ann an Isaac ainmichear do shiol. Is e sin r'a ràdh, cha 'n iad clann na feòla clann Dé: is iad clann a' gheallaidh a mheasar mar shìol." Rom. ix. 6—8.

Feumaidh na facail so "gach ni" a bhi air an cur an cuingead agus am farsuinneachd a réir agus mar ghiulanas an fhìrinn, an argamaid air sgàth am beil iad air an cleachdadh, air neo mì-ghnàthaichidh sinn na Sgriobturan, sinn féin, agus na h-uile. "Agus mise, ma thogar o'n talamh mi, tàirnidh mi na h-uile dhaoin' am' ionnsaidh," Eoin. xii. 32. Am faod aon duine 'smaointeachadh gu'm beil "na h-uile" ann an so a' ciallachadh gach uile dhuine air an t-saoghal; nach bu choltaiche dha shaoilsinn a mheud 'sa tha do réir farsuinneachd an àite? Agus ma tha e' ciallachadh le "bhi air a thogail o'n talamh," mar bu choir dha 'chiallachadh, a bhi air a thogail 'suas gu nèamh; agus ma tha e 'ciallachadh le "tarruinn nan uile dhaoine da ionnsaidh," an tarruinn a dh' ionnsaidh ionad glòire; mar sin feumaidh e chiallachadh leis "na h-uile dhaoine," iadsan, agus iadsan a mhain, a bhios da rìreamh air an tearnadh o'n fheirg a tha ri teachd. "Oir dhruid Dia iad uile ann am mì-chreideamh

chum tròcair a dheanamh air na h-uile," (Rom. xi. 32.) Tha "na h-uile" againn ann an so a rithist; tha, "na h-uile" dà uair; Ach, gidheadh tha 'n t-eadar-dhealachadh as mò eadar "na h-uile" a th'air an ainmeachadh anns a' cheud àite agus "na h-uile" 'th'air an ainmeachadh anns an àite ma dheireadh. Is iad "na h-uile" a th'air an ainmeachadh anns a cheann-teagaisg na h-Iudhaich, eadhon gach uile Iudhach air an t-saoghal. Tha 'n dara "h-uile" mar an ceudna 'ciallachadh an aon phobuill, ach cha'n eil ach a mhain cho liutha dhiù 's air *an* dean Dia trocair. "Dhruid e iad uile ann am mì-chreideamh, a chum trocair a dheanamh air na h-uile." Tha "na h-uile" anns a cheann-teagaisg mar an ceudna gun a bhi air a ghabhail ann an seadh ni 's farsuinne na iadsan a bhios air an tearnadh, agus iadsan a mhain. Ach a rithist,—

Tha na facail "a bheir an t-Athair dhomhsa," gu bhi air an cumadh air an aon dòigh ris an àireamh thearc cheudna, "Gach ni bheir an t-Athair dhomsa." Ma ghabhas sibh tiodhlac an Athar do 'n Mhac anns an t-seadh is farsuinne, oir anns an t-seadh sin tha iomadh air an toirt dha nach tig gu siorruidh d'a ionnsaidh, eadhon tha iomadh air an toirt dha a "thilgeas e mach;" uime sin nochdaidh mi dhuibh air tùs fìrinn an ni so agus a rithist an seadh anns an còir an *tiodhlac* anns a' cheann-teagaisg a bhi air a thuigsinn.

*Air tùs.* Tha e làn-shoilleir nach e "gach uile" a thugadh do Chrìosd, ma ghabhas sibh tiodhlac an Athar dhasan anns an t-seadh is farsuinne, a tha air a' chiallachadh anns a' cheann-teagaisg.

*Anns a' cheud àite.* Do bhrìgh sin gu feumadh gach uile dhuine, seadh, gach uile ni air an t-saoghal a bhi air an tearnadh. "Ata na h-uile nì" (ars Esan) "air an tabhairt thairis dhomhsa le m' Athair" (Mat. xi. 27.) So tha mi 'smaointeach nì ris nach cuir aon duine reusonta air an t-saoghal aonta: uime sin, feumaidh an tiodhlac anns a' cheann-teagaisg a bhi air a chumadh ri cuid de bhuidheann, ri tiodhlac a tha air a thabhairt ann an rathad àraidh, leis an Athair do 'n Mhac.

*Anns an dara h-àite.* Cha 'n fhaod "gach nì" a bhi air a thuigsinn air sheòl sam bith, mar a' ciallachadh na thug an t-Athair dhasan, a thaobh gun tug an t-Athair dhasan cuid agus eadhon, iomadh, gu bhi air an bristeadh leis 'nam bloidibh. "Iarr orm," ars an t-Athair, ris, "agus bheir mi dhut na cinnich mar oighreachd, agus criochan na talmhainn mar shéilbh." Ach ciod a dh' fheumas e dheanamh riu? Am feum e an tearnadh gu h-iomlan? Cha 'n fheum. "Bristidh tu iad le slait iarainn; mar shoitheach criadhadair, pronnaidh tu iad nam bloidibh." (Salm. ii. 8, 9.) Cha 'n ann air a' mhodh so a bhuineas e riuthsan a ni e thearnadh le 'ghràs, ach ris an aiteam a bhios.

E-féin agus na naoimh a riaghladh ann an ceartas agus le dioghaltas. (Faic Taisb. ii. 26, 27.) *mar a chì sibh a tha iad air an tabhairt dhà :* uime sin, feumaidh an tiodhlac anns a' cheann-teagaisg a bhi air a chumadh ri *cuid*, ri tiodhlac a th'air a thabhairt ann an rathad àraidh leis an Athair do 'n Mhac.

Tha e air a chur an céill gu soilleir ann an Leabhar nan Sàlm, gum beil cuid air an toirt dha chùm an sgrios :—" Agus thug thu dhomh mo nàimhdean air mhuineal, iadsan a dh' fhuathaich mi, agus ghearr mi as iad." (Salm. xviii. 40.) Cha 'n urrainn uime sin gum beil an aiteam so ann an àireamh na muinntreach a th'air a ràdh anns a' cheann-teagaisg a thugadh dhà, agus " nach tilgeadh e air chor sam bith a mach."

*Anns an treas àite.* Tha cuid air an tabhairt do Chrìosd ; a chum agus gu'n tabhair e leosan mu'n cuairt cuid de a rùintean glic' agus mìorbhuilleach 'san t-saoghal so. Mar sin bha Iudas air a thoirt do Chrìosd, chum agus trìdsan, eadhon, mar bha e a' cur roimhe ro-laimh gun tugadh e mu 'n cuairt a bhàs féin, agus leis a' sin slàinte a mhuinntir thaghte le fhuil, seadh, agus b'éigin do dh' Iudas an gnìomh sin a dheanamh air dòigh air an do chaill se e-féin gu sìorruidh ann na thoirt gu crìch. Uime sin, tha 'n Tighearn' Iosa, eadhon, ann an call Iudais, ga chumadh féin ri breathanas Athar ; mar a d'rinn e ann an sin,

an nì a bha ceart, eadhon, ann e dh' fhulang do dh' Iudas bàs a Mhaighstear a thoirt mu 'n cuairt, a chum is le sin a dheanamh gun tugadh e mu 'n cuairt a dhamnadh sìorruidh féin mar an ceudna.

" Ghleidh mi," ars Esan, " a mhuinntir a thug thu dhomh, agus cha do chailleadh a h-aon diubh, ach mac an sgrios ; a chum gum biodh an Sgriobtur air a choimhlionadh." (Eoin. xvii. 12.) Aidicheamaid uime sin gun robh Iudas air a thoirt do Chrìosd, ach cha b'ann mar 'tha muinntir eile, no iadsan a th'air an ainmeachadh anns a' cheann-teagaisg ; oir nam b'ann cha deante dearmad air e bhi air a ghabhail le Crìosd, no bhi air a ghleidheadh a chum na beatha maireannaich. Bha e gu dearbh air a thoirt do Chrìosd, a chum agus gun tugadh e trìdsan mu 'n cuairt a bhàs féin mar a dh' orduicheadh ro-làimh, agus sin, 'na sgrios-san a rinn e. Seadh, b'éigin da a bhàs féin air ar son-inne 'thoirt mu 'n cuairt le call an tì sin a bhrath e, a chum is gum biodh na Sgriobturan air an coimhlionadh ann na sgrios-san, cho math ri slàinte chàich. " Agus cha do chailleadh a h-aon diù ach mac an sgrios a chum is gum biodh na Sgriobturan air an coimhlionadh."

Uime sin, cha 'n fhaod an tiodhlac anns a' cheann-teagaisg a bhi air a ghabhail anns an t-seadh a's farsuinne, ach eadhon, mar a ghiulanas na facail féin ; oir is e leithid so de

thiodhlac ris an gabh esan, agus a tha e gealltainn a bhios na mheadhon éifeachdach a chum slàinte. "Gach nì a bheir an t-Athair dhomhsa thig e am' ionnsaidh, agus an tì a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e." Thugaibh fainear, thig iadsan a chaidh gu h-àraidh a thoirt dhomh, agus cha bhi iad air chòr sam bith air an diùltadh, oir is e sin fior bhrìgh a chinn-teagaisg. Uime sin is e iadsan a th'air an sonrachadh mar an "tìodhlac" anns a cheann-teagaisg, an aiteam a th'air an tabhairt a réir cùmhnanta do'n Mhac; an aiteam a tha air an gairm ann an àiteachan eile an "sluagh taghta," na "caoirich" agus "clann a gheallaidh," &c.

Is iad so iadsan a thug an t-Athair do Chrìosd a chum an coimhid—an aiteam do na gheall Crìosd a bheatha mhaireannach; dhaibhsan do 'n tug e fhacal, agus a bhios aige maille ris na rìoghachd a chum a ghlòir fhaicinn.

"Agus is i so toil an Athar a chuir uaithe mi, nach caillinn a bheag sam bith de na h-uile thug e dhomh, ach gun togainn suas iad a rithist air an latha dheireannach. Agus bheir mi a bheatha mhaireannach dhaibh, agus cha sgriosar iad am' feasd, ni mò a spìonas neach air bith as mo làimh iad. 'S e m' Athair a thug dhomhsa iad, is mò e na na h-uile, agus cha 'n urrainn neach air bith 'a spìonadh á làimh m' Athar. Chum mar thug thu cumhachd dha thar gach feòil, na h-uile a thug thu dha 'gun

tugadh esan dhaibh a bheatha-mhaireannach. Bu leatsa iad, agus thug thu dhomhsa iad, agus choimhid iad t'fhacal; Air an son-san tha mi guidhe: Cha 'n eil mi a' guidhe air son an t-saoghail, ach air son na muinntir sin a thug thu dhomh; oir is leats' iad. Agus is leatsa na h-uile nithe a's leamsa, agus is leamsa na nithe a's leatsa, agus a ta mi air mo ghlòrachadh annta. Athair Naomha, coimhid iad san trìd t'ainme, *a thug thu dhomhsa*, chum 's gum bì iad, 'nan aon mar *a ta* sinne. Athair, is àill leam an dream a thug thu dhomh, gum bì iad maille rium far am beil mi; chum is gum faic iad mo ghlòir a thug thu dhomh; oir ghràdhaich thusa mì mu'n do leagadh bunaite an domhainn."—Eoin. vi. 39; x. 28, 29; xvii. 2, 6, 9, 10, 11, 24.

Tha na briathran a labhair Crìosd ann an àiteachan fa' leth de'n Sgriobtur, a' ciallachadh an aon nì ris a' cheann-teagaisg:—" Gach nì bheir an t-Athair dhomhsa." Uime sin (mar a labhair mi roimhe) cha 'n fhaod na facail so "*gach nì*," agus mar an ceudna, facail eile, a bhi air an tuigsinn no bhi air an gabhail do 'r n-ionnsaidh air a mhodh sin a tha ar n-ìnntinn amaideach ullamh gu thoirt a chreidsinn oirn: a thaobh gum beil iad gu bhi air an tuigsinn, ann an rathad farsuinn agus cumhann, a réir fìr bhrìgh a' chinn-teagaisg. Feumaidh sinn air an aobhar sin, a bhi gu dìcheallach a' beachdachadh air brìgh a' chinn-teagaisg, agus a'

faotainn soilleireachd air; le choimheas ri briathran eile Dhé, a chum gu bì sinn ni's comasaiche ìnntinn an Tighearn a thuigsinn, anns an fhacal a thug e dhuinn a chum na crìche sin.

"Gach ni bheir an t-Athair."—Leis an fhacal so, "Athair," tha Crìosd a toirt cunntas dhuinn m'a thimchioll an Tì a tha "*tabhairt*" nì, leis am faod sinn ioma' nithe feumail ionnsachadh; *Air tùs*, Gum beil an Tighearna Dia agus Athair ar Tighearn' Iosa Crìosd a co-oibreachadh leis a' Mhac ann an sàbhaladh a phobuill. Ach is fìor, gum beil a ghnìomhara a chum ar slàinte air an oibreachadh air dòigh air leth bho ghnîomharan a Mhic. Cha robh e comasach air an nì sin a' dheanamh dhuinn a rinn am Mac. Cha do bhàsaich e, cha do dhoirt e fhuil air son ar saoraidh mar a rinn am Mac, ach, gidheadh, tha làmh threun aig' ann ar saoradh mar thubhairt Crìosd:—"Oir is toigh leis an Athair féin sìbh," agus tha ghràdh air fhoillseachadh ann a' sinne thaghadh agus ann ar toirt seachad d'a Mhac, seadh, agus mar an ceudna, ann e thoirt a Mhic seachadh mar éirig air ar son. Uime sin, tha e air a' ghairm:—"Athair nan tròcair," agus "Dia nan uile chomh-fhurtachd." Oir 'an so fhuair an t-Athair féin rathad air a ghràs a leigeadh d'ar n' ionnsaidh tre dhà thaobh agus fuil cridhe Mac a' Ghaoil. Uime sin, tha'n t-Athair gu bhi air a chuimhneachadh agus air a chliuthachadh, mar an Tì aig an robh làmh

threun ann an sàbhaladh pheacach. "A toirt buidheachais do'n Athair, a rinn sinne iomchaidh a chum a bhi 'nar luchd-compairt de dh' oighreachd nan naomh anns an t-solus." Oir "chuir an t-Athair a Mac uaithe *gu bhi* na Shlànaighear an domhainn." (Eoin. xvi. 27. 2 Cor. i. 3. Col. i. 12. 1 Eoin. iv. 14.) Tha sinn a' faicinn mar an ceudna anns a' cheann-teagaisg, gum beil *an t-Athair a' toirt* a pheacaich do Crìosd a chum a thearnadh.

*A rithist.* Tha Iosa Crìosd an Tighearna leis an fhacal so "Athair" g'ar deanamh fior-eòlach air an fhear-thabhairt. Gu nadurra tha ainm mòr Dhé uabhasach leinn r'a chluinntinn, gu h-àraidh, an uair a tha e air a chomharrachadh a mach dhuinn leis na h-ainmeannan so a ta 'cuir an céill a cheartais, a naomhachd, a chumhachd, agus a ghlòir. Ach a nise tha'm facal so "Athair" na fhacal air am beil sinn glé eòlach. Cha'n eil e a' cuir eagail air bith air a' pheacach, is ann a's dàch' e a chridhe aomadh gu gràdh, agus a bhi aoibhneach air dha cuimhneachadh air-san. Uaithe so, dh'iarr Crìosd òirn' 'nuair a chuireamaid suas ar n-achanaich le dànachd dhiadhaidh, a' ràdh :—"Ar n' Athair a ta air nèamh," a co-dhunadh le chofior-eòlach 'sa tha sinn air an fhacal chàirdeil sin, gur ann is dàine théid clann Dhé air an aghaidh ann an ùrnaigh gu nithe mòra aslachadh. Mhothaich mi-fhìn iomadh uair 'nuair a's urrainn mi am facal so "Athair" a' ràdh

gum beil e deanamh nis mò dh'fheum dhomh no 'ni e 'nuair' ghairmeas mi air le ainm sgriobturail sam bith eile. Tha e ăiridh air a thoirt fainear nach robh an t-ainm so air a ghairm do Dhia ach aineamh leis na naoimh o shean, ri linn an t-Sean-Tiomnaidh. Is ro ainmig a gheibh sibh e air a ghairm leis an ainm so: theagamh nach faigh, air uairean ann an trì no ceithir de Leabhraichean. Ach a' nise, ri lìnn an Tiomnaidh-Nuaidh, cha 'n eil e air a ghairm le ainm sam bith eile cho tric, araon leis an Tighearn Iosa Crìosda féin agus leis na h-Abstoil *as a* dhéigh Gu dearbh is e 'n Tighearn Iosa 'rinn an t-ainm so coitcheann air tùs a'measg nan naomh, agus a theagaisg dhaibh a ghnàthachadh 'nan searmoinean, 'nan ùrnaighean, agus 'nan sgrìobhaidhean, do bhrìgh e bhi ni's taitneich' a chum ar còir air Dia a thaisbeanadh ni's soilleire no facal sam bith eile, oir leis an ainm so tha sinn air ar tabhairt gu thuigsinn gu'm beil gach uile thròcair a tha sinn a mealtainn a' sruthadh bho Dhia, agus gur sinne mar an ceudna a tha air ar gairm a chlann trìd uchd-mhachdachd.

" Gach ni bheir an t-Athair."—Chan eil am facal " bheir" coltach no do réir cainnt no briathran eile Chrìosd, ach tha e coltach ri bhi foillseachadh nach eil an tiodhlac a thug an t-Athair; do'n Mhac mar ghniomh a chaidh seachad, ach mar ghniomh a ta fathast a lathair agus a mhaireas; on a chaidh an tiodhlac so a

bhairigeadh air Criosd an uair a chaidh an cùmhnanta siorruidh a nasgadh eadar e féin agus an t-Athair roimh chruthachadh nan uile shaoghal. Uime sin, anns na h-àitean eile anns am beil an tiodhlac air ainmeachadh tha iomradh air mar ghniomh a chaidh seachad, mar " gach nì a *thug e* dhomhsa :" " d'a cho liugha sa thug e dhomh :" " thug thu dhomhs' iad." Air an aobhar sin is éigin gur e so ceud agus priomh bhrìgh nam facal so :—" A bheir," air neo bithidh teagasg an taghaidh agus a chùmhnanta shiorruidh a rinneadh eadar an t-Athair agus am Mac, air a ghluasad, no air a chuir an teagamh le daoine mearachdach agus aingidh ; oir faodaidh iad a ràdh nach tug an t-Athair na h-uile bhios air an tearnadh do Chriosd mu'n do rinneadh an saoghal : do bhrigh gum beil gniomhara an tabhairt (do Chriosd) na ghniomh buan-mhaireannach.

Ach a rithist. Cha'n eil na facail so—*a tabhairt* gu bhi air an diùltadh, no air an cur air chùl, oir a ta am brìgh cheart féin da leanmhainn, agus a cuir an céill dhuinne,

*Anns a' cheud àite.* Ged a tha gniomhar' an *tabhairt* a gabhail a staigh am measg dhaoine, an tìm a chaidh seachad, no tha ri tighinn ; gidheadh, le Dia chan eil e mar sin. Tha na nithe a chaidh seachad, no tha ri tighinn a ghnà a làthair am beachd Dhé, agus a Mhic Iosa Crìosd. " A ta gairm nan nithe sin nach eil idir ann, mar gum biodh iad ann :" agus a

rithist, "Tha fios obair féin uil' aig Dia o thoiseach an t-saoghail." Tha gach ni a lathair, ann am beachd Dhé, agus is amhail a tha tiodhlac an Athar do'n Mhac, ged a tha e dhuinne mar tha e air fhoillseachadh 'san fhacal mar ghniomh a chaidh seachad. Rom. iv. 17. Gniomh. xv. 18.

*Anns an dara h-àite.* Faodaidh Criosd labhairt mar so, a chum a nochdadh nach b'ann aig aon àm no còlath a thug an t-Athair dha a chuibhrinn so mu'n robh an saoghal ann, ach iadsan a thug e dha, gun tabhair e dha iad a rithist: se sin gun toir e dha iad aig àm an iompachaich, oir is e an t-Athair a tha dha'n tabhairt a dh'ionnsaidh Chrìosd. Eoin. vi. 44.

Mar chaidh a ràdh. "Ann an trusgan de dh-obair, ghréis bheirir i chum an Rìgh;" 'se sin ri ràdh, ann an ionracas Chrìosd. Oir is e Dia a ta cuir fireantachd as leth na muinntir a bhios air an tearnadh. Salm. xlv. 14. 1 Cor. 1.

Tha duin' air tùs, a tabhairt a nighin do dh-fhear àraid ri' pòsadh aig àm an réitich; agus tha sin a ciallachadh an tìm a chaidh seachad, agus tha e ga toirt dha a rithist latha a' phòsaidh. Theagamh gum beil brìgh a chinn-teagaisg anns an t-seagh so ma dheireadh, a' ciallachadh, se sin gach ni thug an t-Athair do dh' Iosa Criosd mun robh an saoghal ann, gun toir e dha iad a rithist air latha am pòsaidh, no'n iompachaidh.

Tha na nithè bheir daoine seachad, gu tric na's fearr anns a' cheud dol a mach; se sin ri ràdh, am feadh a bhios iad ùr; agus is e is ceann-fàth da sin gum beil gach nì talmhiadh a' fàs sean, ach cha'n ann mar sin le Criosd; cha'n eil tiodhlac an Athar sean agus mi-dhealbhach no neo-thaitneach na làthair, uime sin tha e dhasan daonnan nuadh. 'Nuair a labhair an Tighearna ma thìr Chanaan a thoirt do Chlann Isareil cha tubhairt e gun tug e dhaibh, no gun tugadh e dhaibh e, ach mar so:—" Tha'n Tighearna do Dhia a toirt dhut an fhearainn mhath so." (Deut. ix. 6.) Ged a thug e dhaibh e an uair a bha iad ann an leasraidh an aithrichean ceudabh, bliadhna roimhe sin. Gidheadh cha tubhairt e gun tug e dhaibh e, mar gum biodh iad san àm a gabhail séilbh air, am feagh a bha iad fathast air taobh thall Iordain. Ciod e eile 'bhrìgh? Tha mi gabhail ris gur e so; a chum agus gum biodh e do ghnà dhaibh ùr, cho ùr is ged nach biodh iad ach a gabhail séilbh air a nis'. Agus is ionnan a tha tiodhlac an Athar, anns a' cheann-teagaisg do'n Mhac, tha e daonnan nuadh mar gum biodh e buanachadh do ghnà mar sin.

" Gach nì bheir an t-Athair dhomhsa." Anns na briathran so tha luaidh air dà phearsa, an t-Athair agus am Mac; tha'n t-Athair a' tabhairt, agus tha 'm Mac a' gabhail, no gabhail ris an tiodhlac so. Tha so a nis, anns a' cheud

àite 'toirt dearbhadh soilleir, ged is e'n t-Athair agus am Mac agus an Spiorad Naomh' an t-aon Dia Siorruidh, gum beil iad nam pearsaidh air leth. Is aon an t-Athair, Is aon am Mac, agus is aon eil' an Spiorad Naomha. Ach a thaobh nach eil iomradh anns a' cheann-teagaisg ach air dithis de'n triùir, labhram facal mu'n dithis. Cha'n urainn e bhith ann an seadh reusanta gur aon phearsa, an tì a bheir agus an tì a ghabhas: esan a tha tabhairt cha'n ann d'a féin ach do neach eile, Cha'n ann do'n Athair a bheir an t-Athair, se sin ri ràdh, dha féin ach do'n Mhac; ni mò tha 'm Mac a gabhail bho'n Mhac ach bho 'n Athair. Oir an uair a bheir an t-Athair àithne cha'n ann da féin, ach do neach eile mar a thubhairt Criosd:—" Ach an t-Athair a chuir uaithe mi thug e àithne dhomh." " Is aon mise tha deanamh fianais am thimchioll féin, agus tha'n t-Athair a chuir uaithe mi a' deanamh fianais am thimchioll, Eoin. xii. 49; vii. 18.

Osbarr, tha ni air a ghabhail a' steach an so nach eil air a labhairt, se sin ri ràdh, nach tug an t-Athair na h-uile dhuine do Chriosd; se sin ann am brìgh a chinn teagaisg, ged a thug e dha mar a thuirt mi roimhe ann an seadh farsuinn na h-uile dhuine, oir mar sin bhiodh na h-uile air an tearnadh: uime sin thug e cuid diu seachad air dòigh eile. Thug e cuid diu thairis do dh-iodhalaoradh, do mhiannaibh truaillidh, agus do dh-inntinnean gràineil.

Thug e iad so thairis ann na choraich air son an sgrios, a chum agus gum buain iad toradh an gniomhara agus gum bi iad làn de thuarasdal an sligheachan féin. (Faic Gniomh. vii. 42. Rom. i. 24, 26, 28.) Ach cha tug e thairis na h-uile dhuine mar so, am buidhean do'n nochd e trocair, mar thubhairt e-féin ;— " Oir bheir mise maitheanas dhaibh sin a chaomhnas mi." 'Nise thug e iad so do Chriosd na thiomnadh, mar dhìleab agus mar chuibhrinn: " Agus is i so toil m' Athar a chuir uaidhe mi, nach caillinn a bheag sam bith do'n uile thug e dhomh ach gun togainn suas e rithist air an latha dheireannach." Ier. l. 20 Eoin. vi. 39.

Feumaidh an t-Athair uime sin,—a thaobh an toirt dhasan a chum an tearnadh na nithe so a leanas a dhearbhadh dhuinn :—

*Anns a' cheud àite.* Gum beil e comasach an ni sin a shonraich Dia a fhreagairt, se sin an saoradh o'm peacaibh agus o'm buairidhean, is ro antromaich, (Eabh. vii. 25.) Uaidhe sin a dubhradh gum beil e " cumhachdach gu tearnadh." Agus a rithist gun gheall Dia bho shean, gun cuireadh e Slànaighear a dh' ionnsaidh a phobuill, (Isa. lxiii. 1. Salm. lxxix. 19.) Uime sin ghairmeadh mar ainm dheth : an t-Iongantach ; an Comhairleach ; an Dia Cumhachdach ; an t-Athair siorruidh, Prionnsa na sìthe. Tha 'm peacadh treun, tha Sàtan treun ; agus is amhail a ta mallachd an lagha : uime

sin feumaidh gu'm bi Ios' air a mheas, Uile-chumhachdach le Dia an t-Athair do bhrìgh gun tug e a shluadh taghta dha a chum an saoradh, agus an teisriginn bho na h-uilc threun' so a chaidh ainmeachadh, a dh' ain-deoin an neart agus an cumhachd.

Agus tha e dearbhta dhuinn gun robh e cho treun so an uair a bha e saoithreachadh anns an earrann ud de ar saoradh, chuir e ăs do'n bhàs agus mhill se esan aig an robh cumhachd a bhàis, sgrios e'n uaigh agus chuir e crìoch air a' pheacadh, agus air a bhuadhan cronail do'n aiteam sin a thug an t-Athair dha, chăith e air falbh mallachd an lagha a rinn e thàirneadh ris a' chrois a deanamh buaidh-chaithream tharta air a chrann: agus nochd e na nithe sin gu follaiseach (2 Tim. i. 10. Eabh. ii. 14, 15. Hos. xiii. 14. Dan. ix. 24. Gal. iii. 13. Col. ii. 14, 15). Nochd agus aig a' cheart àmsa féin, mar chomharradh air a bhuaidh-chaithream, dh'eirich e bho na mairbh; agus tha iuchraich-ean ifrinn agus a bhàis aige na ghleatanas féin! Taisb i. 18.

*Anns an dara h-àite.* Tha'n t-Athair dha'n toirt seachad dhasan, a' toirt dearbhadh soilleir dhuinn gum beil agus gum bi e dìleas ann na dhreuchd mar Eadarmheadhonair, agus uime sin gu'm bi iad air an dion le dhìlseachd, bho thoradh agus bho dhuais am peacannan, ni is damnadh siorruidh. Agus thuirt an Spiorad Naomha féin gun robh e dìleas dhasan a dh-

òrduich e" (Eabh. iii. 2.) se sin ann an oibreachadh a mach slainte na buidhne 'thug an t Athair dha 'chum na crìche sin. *Mar bha Maois dìleas na theaghlach féin.* Seadh, agus mòran ni's dilse, oir cha robh Maois dìleas ach mar sheirbheiseach ann an taigh Dhé, ach Crìosda mar mhac thar a theach féin.

Air an aobhar sin tha'n duine so air a mheas ăiridh air am barrachd cliù na tha Maois, a thaobh gum beil e ni's dìlse no esan agus mòran nis urramaiche, uime sin annsan agus ann na fhirinn agus 'na dhìlseachd tha Dia lan-thoilichte, agus chuir e uachdaranachd a phobaill air a ghuailibh, le lan-chinnt nach bi ni air bith a dh easbhaidh air-san a chum a rùn a cho-lionadh, agus air a' sin thug e lan-dearbhadh cheana; oir an uair a dhruid an t-àm dlù dha anns an robh fhuil le ceartas nèimh' air iarraidh air, a chum an saoradh, an ionnlad agus an glanadh, dhoirt se i á chridhe mar gun doirteadh e uisg á soigheach, gun a bheatha féin a chumhna, chum agus nach rachadh a bheatha shuthainn a tha air a tasgaidh shuas air nèamh a chumail bho phobull, Agus is ann air, an aobhar sin a ghairm Dia dheth.—" m' òglach fìrinneach." (Isiah liii. 11.) Oir cha b 'urr ainn fhireanntachd a bhi iomlan, mar a biodh e dìleas gus an ceum a b'fhaide mach de'n obair a ghabh e os-làimh. Uime sin, is ann a thaobh gum beil e dìleas agus firinneach, as aobhar gur ann ann am fireanntachd a bheir e

breth: agus a' saoithreachadh a chum saors' a shluaigh a dheanamh foirfe co-lionaidh e gu dìleas an obair a chaidh earbsa ris. Tha fios aig an Athair air a' so, agus air an aobhar sin thug e 'shluadh taghta dhà.

*Anns an treas àite.* Tha'n t-Athair, le toirt dha a shluaigh a chum an tearnadh a' cuir an céill gum beil agus gum bi e suairce, foighidneach riu, fo gach ciont agus mì-ghiùlan: Cha'n fheudar a smaointeachadh, gach deuchainn, agus masladh a fhuair Mac Dhé bho'n phobull a thugadh dha a chum an tearnadh; Tha e air a ràdh gun robh e 'na *Chlach-dhearbhaidh*, oir bha e air a chur gu fhulang, cha b'ann a mhain leis an diabhol, aingeachd a pheacaidh, bàs agus mallachd an lagha; ach mar an ceudna le aineolas an t-sluaigh, mi-riaghailt agas tuiteam am buaireadh, &c. Tha e air a ràdh:— "Is Dia thusa a ta ealamh gu maitheanas, tròcaireach, mall a chum féirge agus pailt ann an truacantas." Agus gu dearbha mar biodh e mar sin cha b'urrainn e cur suas le'n giùlan bho linn Adhaimh gu so; air an aobhar sin tha' thruacantas agus innigh d'a Eaglais, air a mheas a' toirt barr air truacantas agus innigh màthar da gin féin:—"An di-chuimhnich màthar a leanamh cìche, gun iochd a dheanamh air mac a cuim? Feudaidh eadhon iadsan di-chuimhneachadh, ach cha dì-chuimhnich mis' thusa." (Nehem: ix. 17; Isaiah xlix. 15.) Thug Dia aon uair do Mhaois, (mar sheirbheis-

each Chriosd.) buidhean de a shluagh a chum an giùlan na uchd, ach cha tug, n'a b'fhaide na bho 'n Eiphit gu tìr Chanaan; agus be Maois do réir mar thuirt an Spiorad Naomha m'a thinchioll, an duine bu chiùine bha 'nuair sin air thalamh; agus ghràdhaich e'm pobull gu h-anabharrach, ach cha do chum a chiùinead no 'ghràdh suas e air an turas sin; dh' fhailing e fo'n uallach agus dh' fhàs e friothnasach, eadhon gu Dia a bhrosnachadh gu féirg:—" Agus thuirt Maois ris an Tighearna c'arson a bhuin thu gu h-olc ri d' sheirbheiseach? ach ciod an t-olc anns na bhuineadh ris? Gun tubhairt an Tighearna:—" Giùlain ad' uchd iad (mar a ghiùlanas oid-altruim leanamh na cìche,) chum an fhearainn a mhionnaich thu do'n aithrichibh." Agus cia mar sin a thachair? " Ca'n urrainn mise," arsa Maois, " cuidthrom an t-sluaigh so a ghiùlan a'm aonar a chionn gum beil e ro thròm air mo shon, ma bhuineas tu rium mar so marbh mi guidheam ort, as an làimh agus na faiceam mo thruaighe." (Aireamh. xi. 11, 12, 13, 14.) Thug Dia iad do Mhaois r'an giùlan, a chum agus gu'n nochdadh e macantas agus foighidean daibh, fo gach brosnachadh leis am brosnaicheadh iad e, bho 'nuair a dh' fhag e'n Eiphit gus an ruigeadh e Canaan, ach dh'fhailing e sa' ghniomh sin, cha b' urrainn e cuir suas leis, a chionn nach robh foighidean n'a bu leoir aige dhaibh. Ach tha e air aithris mu'n Tì sin a th'air ainmeach-

adh anns a' cheann-teagaisg :—" Mar bhuachaile bheathaichidh se a threud, le ghairdeanaibh cuartaichidhidh e na h-uain, agus giùlanaidh se iad na uchd, iomanaidh e gu séimh an spréigh a tha trom le h-àl." (Isaiah, xl. 11.) A' cur an céill gum be so a h-aon de na buadhan a bha Dia ag iarraidh, agus bha fhios aige bha ri fhaotainn ann an Criosd an uair a thug e a shluagh taghta dha a chum an tearnadh.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha'n t-Athair a thoirt dha a shluadh taghta chum an tearnadh, a'cuir an céill gu'm beil n'as leòir de ghliocas aige fa-chomhair gach duilichinn a thigeadh na dhail an àm dha a bhi giùlan a mhic agus a nigheannan a dh'ionnsaidh glòire. "Neach a rinneadh dhuinne le Dia na ghliocas." Osbarr, tha e air a ghairm na ghliocas féin, agus thuirt Dia :—" Feuch ni m'òglach gu glic." (1 Cor. i. 30. Isaiah lii. 13.) Agus gu dearbha, dh'fheumadh, an tì a ghabhadh air féin a bhi na Shlànaighear do'n t-sluagh a bhi glic, do bhrìgh gum beil an nàimhdean ro lionmhor. Am feadh a bhios iad a bhos an so, feumaidh iad a dhol a chaonnag ris an t-sean nathair-nimhe a fhuair buaidh le 'cuilbheartan air ar ceud sinnsear an uair a bha iad ann an aird an gliocais. Ach ma labhras sinn ma ghliocas ; is e Ios' is glice na Solamh, is e is glice no na h-uile dhuine agus aingeal. Is e Criosda " gliocas Dé," (Luc. xi. 49.) agus is ann uaidhe sin a tha e toirt air peacannan, buairidhean, geur-leanmhuinnean agus àmhg-

aran tionndaidh a mach gu math a shluaigh Faic Rom. caib. viii.

Nise tha na nithe a th'air an co-dhunadh mar so a' nochdadh dhuinn mar an ceudna gràdh mòr agus iongantach an Athar, ann e thaghadh neach a bha air gach dòigh cho comasach air slàint an duine oibreachadh a mach.

Ann an so gu dearbha 's léir dhuinn gràdh Dhé. Thuig Huram gun do ghràdhaich Dia Isareil a thaobh gun tug e dhaibh rìgh mar Sholamh, (2 Eachd. ii. 11.) ach nach mòr a's mò a dh' fhaodas sinn an gràdh sin a bhairig Dia oirnn fhaicinn le sinne thoirt seachad do'n Mhac, agus mar an ceudna, ann am Mac a ghràidh a thoirt mar éirig air ar son.

" Gach ni bhéir an t-Athair dhomhsa thig e" Anns na briathran deireannach so, tha freagairt na crìche mu'n tug an t-Athair a mhuinntir thaghta do dh' Iosa Criosd, air a nochadh gu soilleir. — Be crìoch an Athar gu'm tigeadh iad d'a ionnsaidh-san agus gu'm biodh iad air an tearnadh leis. Agus théid an nì sin, ars am Mac, a dheanamh, agus cha chuir Sàtan no 'n fheòil no 'n saoghal, gliocas, no amaideachd grabadh air an tighinn do 'm ionnsaidh, agus iadsan a thig cha tilg mi air chor sam bith a mach. An so, uime sin, tha 'n Tighearn' Iosa da rìreamh a cur roimhe gu'n cuir e mach na dh' fhòghnas de na h-uile ghràs a chum an gealladh so a cho-lionadh gu

h-éifeachdach, *thig iad*, 'se sin bheir e orra gun tig iad le beannachd éifeachdach a dh' ionnsaidh a' mheadhoin a ghàthaichear a chum na crìche sin ; Mar a labhradh ris an droch spiorad a chaidh a chuir ìmpidh air Ahab a dhol a thuiteam aig Ramot Ghiliad. Cuiridh tu ìmpidh air, agus mar an ceudna buadhaichidh tu : falbh a mach agus dean mar sin. (1 Rìgh xxii. 22.) Is amhail a their Iosa Criosd ris a mheadhon a bhios air a chleachdadh a chum iad so a thug an t-Athair dha a thoirt da ionnsaidh ; tha mi gràdh gu'm beannaich se e gu h-éifeachdach a chum na dearbh chrìche so : cuiridh am meadhon ìmpidh orra, agus buadhaichidh e mar an ceudna, mar a biodh a chùis mar sin, bhiodh rùn an Athar gu diamhainn, oir is e toil an Athar, nach caill e bheag de na h-uile ni fhuair e ach gun tog e suas iad air an latha dheireannach ; anns an ath òrdugh as faisge dha féin : Criosd an ceud-thoradh, agus a rithist, an aiteam a's leis an àm dha tighinn. Ach cha b'urrainn so a bhith, nam be is gun dìbreadh gnìomh nan gràs ann an oibreachadh gu h-éifeachdach, eadhon ann an aon diù : ach cha dìbir an gniomh so a bhi air oibreachadh annta eadhon anns " gach ni a thug an t-Athair" dha chum a thearnadh. " Gach ni bheir an t-Athair dhomhsa thig e am ionnsaidh," &c. Ach gu labhairt gu soilleir ma na facail so " thig e am ionnsaidh." Nochdam dà nì dhuibh bho na briathran, *Air tùs*, An nì

s e tighinn a dh' ionnsaidh Chrìosd ;—Agus a *rithist,* ciod an neart a th' anns a ghealladh so gu thoirt orra tighinn.

*Anns a' cheud àite.* Nochdaidh mi dhuibh an so ciod e an nì tighinn a dh' ionnsaidh Chrìosd. Feumaidh am facal so "*tighinn*" a bhi air a thuigsinn gu spioradail, cha'n ann feòlmhor, oir thainig iomadaidh d'a ionnsaidh-san gu collaidh ach cha deach an tearnadh trìd-san : thainig iomadaidh sluaigh d'a ionnsaidh mar so ann an lathaibh fheòla : thainig slòigh gun àireamh. Tha mar an ceudn' air an latha 'n diugh iomadaìdh a' tighinn gu òrduighean, do nach dean e bheag fa-dheòigh : ach cha'n abair mi tuilleadh mu'n mhuinntir sin aig an àm so, a thaobh nach ann mu'n déighinn a tha 'n ceann-teagaisg a' labhairt, uime sin tha 'n " tighinn" a th' air ainmeachadh sa' cheann-teagaisg gu bhi air a thuigsinn mar so—an inntinn a' tighinn d'a ionnsaidh, eadhon an cridhe a plosgartaich an geall air le geur mhothachadh air cho feumail sa' bhios e da'n duine chum slaint' anma !

Tha'm modh so air an tigear a dh' ionnsaidh Criosd air a chur sios an so ann an dà earrann. *Air tùs*—gur e tighinn a dh' ionnsaidh Chriosd, an inntinn a bhi togairt da ionnsaidh. *Agus a rithist.* Se sin togradh na h inntinn da ionnsaidh, le geur-mhothachadh air cho feumail sa bhios e do dhuine 'chum fireanachaidh agus slàint' anma !

Do réir na ceud puing. 'Se sin an inntinn a bhi gluasad da ionnsaidh: tha so soilleir a thaobh gu'm beil a bhi tighinn, mas a h-ann gu deònach, na ghniomh inntinn. Mar sin tha tighinn gu Criosd tre thogradh na toile. "Bidh do phobull-sa toileach." (Salm. cx. 3.) 'S e togradh a chridhe a chuireas an inntinn air ghluasad an geall air-san. Tha'n Eaglais a' cur an céill a h-inntinn a bhi gluasad mar so a dh' ionnsaidh Chriosd; le gluasad a h-innidh, (Dàn. v. 4.) uime sin is e tighinn a dh' ionnsaidh Chriosd gluasad no togradh na h-inntinn da ionnsaidh. "Agus tarlaidh gach ni beò air an tig an t-uisge, gum bi e beò." Esec. xlvii. 9.

'S e'n t-uisge anns a' cheann-teagaisg so gràsan Dhé, agus gach ni beò clann-daoine, do'm beil gràsan Dhé trid an t-Soisgeil air a Shearmonachadh. "A nis," ars esan, "gach ni beò a ghluaiseas air an tig an tuisge bithidh e beò." Agus faicibh mar tha 'm facal so *gluasad*, air a mhìneachadh le Criosd féin ann an Leabhar an Taisbeanaidh :—" Agus deir an Spiorad agus a bhean nuadh-phòsda, Thig agus abradh an tì a chluinneas. Agus thigeadh an neach air am beil tart, agus ge be neach leis an àill gabhadh e uisge na beatha gu saor." Taisb. xxii. 17.

Mar sin, is e bhi gluasad ann an inntinn 'san toil an deigh Chriosd a bhi tighinn da ionnsaidh. Tha iomadh anam bochd a' tighinn a dh'ionn-

saidh Chriosd nach urrainn a chreidsinn fathast gum beil; a thaobh gum beil iad a smaointeach gur nì ro iongantach tighinn da ionnsaidhsan;—agus gu dearbh is ni iongantach e. Ach tha mi ciallachadh nach eil iad a' gabhail beachd air togradh an toile gluasad an inntinn no plosgail an innidh an toir air: gun a bhi meas a h-aon de na gluasadan sin, mar an ni iongantach: an uair gu dearbha nach eil ni eile air an t-saoghal cho iongantach ri duine bha aon uair marbh ann am peacadh agus anns an robh deamhain, na màmhaid do chrìosd, agus do gach ni naomh' agus math: Tha mi 'g ràdh gur e'n duine sin fhaicinn a gluasad le inntinn an deigh Iosa Criosd iongantas is mò air uachdar an t-saoghail! iongnatas nan iongantas!

A rithist. Is e bhi tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd gluasad na h-inntinne na chodhail le fior mhothachadh, air cho fheumail 'sa 'bhios e do dhuine a chum fhireanachadh, agus a thearnadh,—Da-rìreadh mar a bi mothachadh aig duine air a staid chaillte cha bhi 'n glusad inntinn so idir ann. Ach faodaidh am beul a bhi gluasad. "Le 'm billibh nochd iad mòran gràidh" (Esec. xxiii. 31.) Thig sluagh, mar so da ionnsaidh mar thig a phobull firinneach, se sin a thaobh coltais o'n leth a muigh, agus suidhidh iad an lathair mhinistearan Dé mar ni a phobullsan, agus éisdidh iad am briathran mar an ceudna ach cha dean iad da'n réir a thaobh nach ann le'n inntinnean on leth a staigh a tha iad

a' tighinn "oir le'm billibh nochaidh iad mōran gràidh ach tha 'n cridheachan a' dol an deigh sainnt." Nise 'se is ceann-fàth da sin, nach eil fior mhothachadh ac' air an staid thruaigh a thaobh nàduir oir gus am mothaich iad sin cha ghluais an inntinnean d'a ionnsaidh. Uime sin labhradh mar so mu'n timchioll-san a tha tighinn d'a rìreadh. "Air an latha sin théid an tròmpaid mòr a shéideadh agus thig iadsan a bha bàsachadh ann an tìr Asiria agus iadsan a thilgeadh a mach á talamh na h-Eiphit; agus ni iad aoradh do'n Tighearna air a shliabh naomh' air Irusalem," (Isaias xxvii. 13.) Do réir so is iad na dìbearaich agus a mhuinntir a tha bàsachadh aig am beil an inntinnean da rìreadh air an gluasad gu tighin a' dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Be so an nì a thug air na trì mìle tighinn; a thug air Saul tighinn; a thug air fear-gleidhidh a phriosain tighinn agus a bheir air gach aon eile tighinn a thig da rìreadh. Gniomh. ii. 8, 16.

Tha'n triùir lobhar na dheagh shamhla air tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd ann am firinn, mar a chi sinn ann an dara Leabhar nan Rìgh, Caib vii. 3. Bha' ghort anns na lathaibh so ro throm san tìr; cha robh aran ann do'n t-shuagh, agus eadhon do'n bheatha shuaraich, a bh'ann, be sin, feoil asalaibh agus innear chalaman, cha d'fhuair na lobhair so cuibhrinn, oir bha iad air an tilgeadh a mach as a bhaile. Nise bha iad nan suidhe aig geata na cathrach: an t-

acras, (ma dh' fhaodas mi 'n chainnt a chleachdadh) a' deothal an deò dheireannaich asda: air dhaibh a bhi cheana leth-mharbh, ciod a smaointich iad a dheanamh? Air tùs nochd iad neul uain' a bhàis roimh ghnùisean a chéile, agus an deigh sin chuir iad an comhairle cuideachd ma ciod bu chòir dhaidh a dheanamh, ag ràdh—" ma théid sinn a steach do'n bhaile tha' ghort anns a' bhaile, agus bàsaichidh sinn ann an sin, agus ma dh'fhanas sinn an so bàsaichidh sinn mar an ceudna, 'Nis uime sin racham-aid agus tilgeamaid sinn fein ann an lamhaibh nan Sinianach ma chumhnas iad ar beatha is math, agus ma mharbhas iad sinn cha bhi sinn ach marbh." Ann an sud a nise bha airc ag oibreachadh, agus cho-éignich an airc iad gu dhol air an aghaidh, a dh' iarraidh beatha do dh-ionad anns nach rachadh iad gu bràch ga h-irraidh mar bhitheadh an airc. Is ionnan is daibhsan a thig da rìreadh, a dh'ionnsaidh Chriosd: tha'm bàs rompa, tha iad da fhaicinn, agus da fhaireachadh; tha e beathachadh orra, agus cha'n fhada gus an sluig e suas iad gu tǔr; mar a tig iad a dh'"ionnsaidh Iosa Chriosd: agus uime sin tha ìad a' tighinn da ionnsaidh tre airc agus air an co-eigneachadh gu sin a dheanamh, le mothachadh air iad a bhi caillte gu siorruidh mar faigh iad tearmunn annsan. Is iad so iadsan a thig da ionnsaidh, gu dearbha,—Is iad so a fhuair cuireadh tighinn. " Thigibh am ionnsaidhse sibhse uile a ta ri

saothair agus fo throm uallach agus bheir mise suaibhneas dhuibh." Matt. xi. 28.

Gabh a dhà no thrì de nithe chum so a dheanamh ni's soilleire, se sin, Gum beil a bhi tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd a sruthadh bho làn mhothachadh air cho feumail sa bhios e do dhuine mar a nochd mi roimhe.

*Anns a' cheud àite.* Thig iad le gul agus, le caomhalachd, treòraichidh mi iad agus bheir mi orra imeachd laimh ri aibhnichean uisg' air slighe chòmhnaird anns nach tuislich iad. (Ire. xxxi. 9.) Tabhair fainear! thainig iad le gul agus achanaichean. Thainig iad le ùrnaighean agus le deuraibh. A nis is e ùrnaighean agus deòir, ceart mhothachadh air iad a bhi feumach air tròcair. Uime sin cha'n urrainn peacach gun mhothachadh a thighinn, cha'n urrainn e ùrnaigh a chuir suas, cha'n urrainn e glaodhach, chan urrainn e bhi fiosrach mun ni sin nach eil e faicinn no faireachadh. " Anns na lathaibh sin, agus air an àm sin, thig clainn Israiel, iad féin agus clainn Iudah, ag imeachd agus a' gul iarraidh iad an Tighearna an Dia ; agus an t-slighe gu Sion, le 'n aghaidhean da h-ionnsaidh, ag radh rachamaid, agus ceangalamaid sinn féin ris an Tighearna le cumhnanta buan nach téid air dichuimhne." Ier. i. 4, 5.

*Anns an dara h-àite.* Tha e air a radh gur e tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd air an doìgh so, a bhi ruith da ionnsaidh—a teicheadh d'a ionnsaidh—a' teicheadh da ionnsaidh

bho'n fheirg a tha ri teachd. Tha na briathran so uile a' ciallachadh an duine a thig; se sin, ri radh gu'm beil e air a ghluasad le mothachadh air a pheacannan, agus air a bhàs a thoill iad; gum beil e lan mhothachail air feardiolaidh na fala bhi' n toir air, agus uime sin gum bi e air a ghearradh às mar a greas e air a dh'ionnsaidh Mhic Dhé air son beatha, (Matt. iii. 7. Salm cxlii. 9). 'Se teicheadh an nì ma deireadh a ni duine ann an cunnard; ach cha teich na h-uile ta ann an cunnard: cha teich na h-uile chi an cunnard: cha teich na h-uile chluinneas ma chunnard. Beachdaichidh daoine, am beil rian sam bith eile air a bhi tearuinnte mu'n teich iad. Uime sin mar thubhairt mi, is e teicheadh an ni ma dheireadh. 'Nuair a dh'fhàilneas gach dìdean, agus a tha duin' air a thort gu fhaicinn nach eil ni air fhàgail aige ach peacadh, agus dìteadh siorruidh; mar a teich e 'dh-ionnsaidh Chriosd air son beatha—an tràth sin teichidh e, agus cha teich e gus an sin.

*Anns an treas àite.* Tha e dearbhta gum beil tighinn da ionnsaidh a rìreadh a sruthadh bho'n làn mhothachadh air cho feumail 'sa tha Iosa Criosd a chum tearnaidh: bho na briathran so a labhradh leo an àm dhaibh a bhi tighinn, " A Thighearna fòir orm: Fhearabh agus a bhraithrean ciod a ni sinn? A Mhaighistirean, ciod as còir dhomh a dheanamh a chum gu'n tearnar mi?" &c. (Matt. xiv.

30. Gniomh. ii. 37; xvi. 30.) Tha na briathran so a toirt làn dhearbhadh gum beil na h-anamannan a tha da rìreadh a' tighinn a' geurmhothachadh an fheuma tha ac' air slainte bho Iosa Criosd: agus, osbarr nach eil aon ni eile a ni còmhnadh leo ach Crìosd.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha e fathast dearbhte leis na nithe so a leanas: Thasa 'g ràdh gum beil iad so air am bioradh, n'an cridhe a tha air an dìteadh gu bàs leis an lagh thalmhaidh; agus ni am bioradh ìs lugha anns a chridhe duine a mharbhadh. (Gniomh. ii. 37.) Thasa 'g ràdh mar thubhart mi roimhe, gum bi iad so a' gul agus air chrith, agus fo iongantas mu'n chunnard sin nach urrainn iad a sheachnadh, ach le teicheadh a chum Iosa Criosd. Gniomh. ix. 16.

*Anns a' chuigeamh àite.* Tha tighinn a dh' ionnsaidh Chriosd, gu h-ionnraig, agus gu dìleas a' treigsinn gach uile pheacadh air a sgàth-san —" Ma thig neach air bith do'm ionnsaidh-sa agus nach fuathaich e' athair agus a mhàthair, agus a bhean phòsda, agus a chlann, agus a bhraithrean, agus a pheathraichean, seadh, agus a bheatha mar an ceudna, cha'n eil e'n comas da bhi na dheisciobul domhsa. Agus ge be 'neach nach giulain a chrann-ceusaidh agus nach lean mise, cha'n eil e'n comas d'a bhi na dheisciobul domhsa." Luc. xiv. 26, 27.

Leis na briathran so, agus le briathran eile

coltach riu, tha Criosd a' toirt cunntas air a pheacach a thig ann am firinn da ionnsaidh, is duine e a thilg gach ni air a chùl; dh' fhag e na h-uile ni, thréig e na h-uile ni, thug e fuath do na h-uile ni a sheasadh eadar e 's Criosd. Tha iomadh a' gabhail orra bhi tighinn a dh' ionnsaidh Chriosd, ach tha iad ro choltach ris an duine mu'm beil sinn a leughadh ann an Soisgeul Mhata. xxi. 30, a thubhairt ri athair: "*Théid* a Thighearna," gidheadh cha deach e. Tha mi 'g ràdh gum beil iomadh dhiu sin a' tighinn a dh'ionnsaidh Iosa le'm bilibh. Their iad an uair a ghairmeas Iosa le Shoisgeil, tha mi tighinn a Thighearna, gidheadh fanaidh iad air an ais maille ra'n toil-inntinnean diamh-ain feolmhor féin—Cha'n eil iad a' tighinn idir da rìreadh ach a mhain a toirt freagradh modhail, ach tha esan a toirt an fhreagairt sin fainear agus da mheas mar bhréig. Thuirt e théid a Thighearn, ach cha deach e, labhair e bhreug gu cealgach dàna. Tabhair so fainear, thusa tha ga do mhealladh féin le brionnal baoth cealgach, cha'n fhoghainn briathran breugha le Criosd. Is e tighinn da ionnsaidh a *thighinn*. Agus cha ghabh e ni sam bith eile na ionad no na riochd.

Mu'n labhair mi ris a' cheann eile freagraidh mi cuid de chonulaibh a tha gu tric nan laidhe air an t-slighe rompasan a tha tighinn da rìreadh a dh'ionnsaidh Chriosd.

*Cunail* 1. Ged nach urrainn mi àicheadh gum beil m'inntinn a ruith an deigh Chriosd, agus sin a thaobh a' mhothachaidh a th'agam air mo staid chaillte; (oir tha mi faicinn as aonais sin gu'n téid mi dhìth,) fathast tha eagal orm, nach eil a chrioch, mu'm beil mi ruith da ionnsaidh ceart.

*Ceist.* C'arson, ciod a' chrìoch mu'm beil thu tighinn?

*Freagairt.* A chum gum bi beatha agam agus gu'm bi mi air mo thearnadh le Iosa Criosd.

Si so *a' chunail;* ro mhath; ma ta, leig dhomh innse dhut gum beil tighinn a dh' ionnsaidh Chriosd a chum tearnaidh agus beatha, 'na thighinn dligheach agus ceart. Tha sin dearbhte thaobh gun gheall Iosa beatha do cho liugha sa' thigeadh ga ionnsaidh, agus mar an ceudna, tha e cuir iomchoir' orrasan nach eil a' tighinn d'a h-iarraidh. "Gidheadh cha b'àill libh teachd am ionnsaidh a chum gu'm faigheadh sibh beatha." Osbarr tha iomadh àit' eile de'n Sgriobtur anns am beil e g' iarraidh air peacaich tighinn d'a ionnsaidh. Mar—" an tì a chreideas ann cha téid e dhìth," "An tì a chreideas theid e ăs o bhàs gu beatha." "E-san a chreideas bithidh e air a thearnadh." E-san a chreideas annsan cha téid a dhìteadh. Agus as aon ni creidsinn agus tighinn mar sin tha thu faicinn gum beil tighinn a dh' ionnsaidh

Chriosd laghail agus ceart. Oir tha duine thighinn a dh' ionnsaidh Chriosd a dh' iarraidh beatha a' cuir onair mhor air.

*Anns a' cheud àite.* Tha e 'cuir onair air briathar Chriosd agus a co-aontachadh le fhìr-inn anns an dà phong so a leanas:—

(1.) Tha e 'cuir aonta ri firinn nam briathran so uile gum beil am peacadh ro ghraineil ann féin, an aghaidh glòire Dhé, agus cronail do dh'anam an duine. Oir b'ann mar sin a labhair an duine bha tighinn a chum Iosa Criosd. Ier. xliv. 4. Rom. ii. 23; vi. 23. 2 Tes. ii. 12.

2. Ann an sin tha e creidsinn mar thubhairt am facal nach eil anns na nithe a's fearr sa'n t-saoghal so, eadar fhireantachd agus gach nì eile, ach bàs agus damnadh: Oir is ann mar sin a labhair an tì a bha tighinn gu Iosa Criosd a dh' iarraidh beatha. Rom. vii. 24, 25; viii. 2, 3. 2 Cor. iii 6, 7, 8.

*Anns an dara h-àite.* Tha e 'cuir onair air pearsa Chriosd ann a bhi creidsinn gum beil beatha annsan, agus gum beil e comasach air a thearnadh bho bhàs, bho ifrinn, bo'n diabhol, agus bho dhìteadh siorruidh: oir mar creid duine so, cha tig e chaoidh gu Criosd a dh'iarr-aidh beatha. Eabh. vii. 24, 25.

*Anns an treas àite.* Tha e 'cuir onair air ann a bhi creidsinn, gum beil ùghdarras aige bho'n Athair air beatha thoirt dhaib-san a thig ga h-iarraidh air. Eoin. v. 11, 12; xvii. 1, 2, 3.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha e 'cuir onair air sagartachd Iosa Criosd.

(1.) Ann a bhi creidsinn, gum beil Criosd ni's comasaich' air tearnadh bho pheacadh a thaobh na h-iobairt' a thàirg e air a shon, na tha 'n lagh, an diabhol, am bàs agus am peacadh air dìteadh ; esan nach creid so cha tig e gu siorruidh a chum Iosa Criosd a dh'iarraidh beatha. Gnomh. xiii. 38. Eabh. xi. 14, 15. Tais. i. 17, 18.

(2.) Ann e bhi creidsinn gum bi Criosd a réir a dhreuchd gu ro dhìleas agus tròcaireach ann an cur a dhreuchd an gniomh. Feumaidh an ni so a bhi air a thoirt a staigh ann an creideamh an tì sin, a thig a dh'ionnsaidh Iosa Criosd a dh'iarraidh beatha. 1 Eoin. ii. 1, 3. Eabh. ii. 17, 18.

*Anns a' chuigeamh àite.* Ni's faide. Esan a thig a dh'ionnsaidh Iosa Chriosd a dh'iarraidh beatha, tha e dol an còmpanas ris an aghaidh peacaidh, agus an aghaidh fireantachd bhriste neo-iomlan an t-saoghal so. Seadh agus an aghaidh Chriosdan bréige, agus mhearachdan damnaidh a tha dol calg-dhireach an aghaidh luach-mhorachd fhoghantais agus a dhianmhaltais. Tha sin soilleir, a thaobh gum beil a lethid de dh-anam a' cuir Chriosd air leth uapa gu léir. Mar an t-aon a mhàin a ta comasach air tearnadh.

*Anns an t-seadhamh àite.* Air an aobhar sin mar rinn Noah air àithne Dhé: Tha thusa 'g

ullachadh àirce chum thu-feín a thearnadh, ni mar an ceudna leis am beil thu 'dìteadh an t-saoghail agus air do dheanamh na t-oighre air fìreantachd a thaobh creideimh, (Eabh. xi. 7.) uime sin a pheacaich a tha tighinn bi taingeil, toilichte; tha 'n tì a tha tighinn gu Iosa Criosd a creidsinn mar an ceudna gum beil e deònach tròcair a nochdadh agus truas a ghabhail riu-san a thig d'a ionnsaidh a dh'iarraidh beatha, uime sin tha gealltanas agad air mathanas fhaotainn agus gabhail ruit an uair a ruigeas tu. (Mat. xi. 28.) Tha gach gnè chreideimh dhui so a' gabhail comhnaidh ann an anam an tì a thig a dh'ionnsaidh Iosa Criosd a dh'iarruidh beatha.

*Ceist.* An tig esan nach eil a creidsinn teisteas Chriosd ma olcas a pheacaidh, agus mi-fhonghantas fhireantachd an t-Saoghail a dh'ionnsaidh Chriosd a dh'iarraidh beatha.

*Freagairt.* Cha tig. An tì nach creid teisteas an fhacail cha tig e, an tì a chuireas an teagamh gun tug an t-Athair cumhachd do Chriosd mathanas a thoirt seachad cha tig e. An tì a chreideas gur mò an cumhachd a tha' aig an lagh, aig a bhàs, agus aig an diabhol gu sgrios, na tha aig Criosd gu tearnadh cha tig e. An tì a chuireas an teagamh oibreachadh, dìleas a shagartachd a chum sàbhaladh pheacach cha tig e.

Thusa tha 'nn ad pheacach aithreach, no

tighinn an creid thu so? Theagamh nach do chreid thu leis an lan earbsa ud agus nach do mhothaich thu do chreideamh ag oibreachadh cho soilleir, gidheadh tha'n creideamh so uil' annsan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd a dh'iarraidh beatha. Mu'n co-dhuin mi mo fhreagairt do'n *chonul* so. Thoir an dà ni leanas fainear:

*Anns a' cheud àite.* Gun robh na bailtean diona air an togail dhaibh-san a bha marbh san lagh ach a thigead fathast beò le gràs, eadhon dhaibh-san a bha gu teicheadh da'n ionnsaidh a dh'iarraidh beatha, agus fear-diolaidh na fala an tòir orr': agus is fiach dhut a thoirt fainear gum beil iadsan a bha teicheadh da'n ionnsaidh air an gairm gu sònraichte pobull Dé. "Ullaichaidh an t-slighe," (arsa Dìa,) "togaibh an ceaptuislidh á rathad mo phobuill." (Isa. lvi. 14.) Tha so a' ciallachadh, ullachadh na slighe 'chum a' bhaile dhiona, a chum gum faod iadsan a tha teicheadh ruith d'a ionnsaidh; a tha so air an gairm pobull Dhé, a' teicheadh d'a ionnsaidh, air son am beatha.

*Anns an dara h-àite.* Tabhair fainear, Ahab 'nuair a chuir Benhadad d'a ionnsaidh a dh' iarraidh beatha.—"Mar so tha do sheirbheiseach Benhadad ag ràdh guidheam ort a bhi beò." Ged do dh'iarr Benhadad crùn, rìoghachd, seadh agus mar an ceudna beatha Ahab, gidheadh cia cho éifeachdach sa' bhuadhaich Benhadad air! "Am beil e fathast beò" (ars

Ahab,) " is e mo bhràthair e, rachaibh, thugaibh leibh e, agus thug e air a dhol suas do'n charbad." 1 Righ. xx. 32.

A pheacaich a tha tighinn ciod i do bhaireils'? am beil Iosa Criosd cho neo-mhathasach ri Ahab. Theagamh gun toir e do Bhenhadad dìblidh a bheatha, chan eìl thu 'g iarraidh a chrùin no mhòr-inbh, 's e beatha, beatha shiorruidh a tha dhì ort, agus cia mar nach faigh thu sin, a thaobh gum beil thu ga h-iarraidh, air an Tì sin is e mathas agus tròcair, agus osbarr, tha thu air do chuireadh agus air do mhisneachadh gu tighinn da ionnsaidh chum is gu'm faigh thu sin, Leugh na Sgriobturan so. Aiream. xxx. 11, 14, 15. Ios. xx. 1, 6. Eabh. vi. 16, 21.

*Conul* 2. 'Nuair nach eil mi ach da'm iarraidh féin a mhàin tha mi faicinn nach eil glòir, Dhé agam 'san amharc, ann am shàbhaladh le Criosd, agus tha so a' cuir eagail òrm nach eil mi a' tighinn air sheòl ceart?

*Freagairt.* C'àit' am beil Iosa Criosd ag iarraidh a leithid sin orrasa a tha tighinn da ionnsaidh a dh' iarraidh beatha? Thig thusa air los beatha agus na gabh a leithid sin a chonul ad cheann ann a t'aghaidh féin, agus leig le Dia agus le Criosd iad féin a ghlòrachadh, ann an tearnadh cnuimhe dìblidh mar thusa. Thuirt an t-Athair ris a Mhac. " Is tu mo sheirbheiseach. O Isareil anns am bi mi air mo ghlòrachadh." Gheall Dia beatha do pheac-

aich, a chum agus gun tigeadh iad da h-iarraidh air; agus tha Criosda ag ràdh gu soilleir, "thainig mi a chum is gu'm faod beatha bhi agaibh." Cha'n neil feum aig Dia air ni air bith uat-sa ged a tha feum agadsa air a bheatha shiorruidh-san; mathanas peacaidh, agus dol as on fhéirg a ta ri teachd. Tha Criosd a' nochdadh dhut gur iad so na nithe a tha dhì ort. Osbarr bithidh Dia gràsmhor agus tròcaireach do chreutaran truagha neothoillteannach, thig ma ta mar aon diu sin agus na leag ceaptuislidh ann ad shlighe féin, agus thig da ionnsaidh-san a dh' iarraidh beatha agus mair beò Eoin. v. 34; x. 10; iii. 36. Gnà. viii. 36, 37. 1 Tes. xi. Eoin. xi. 25, 26.

An uair a thuirt fear-gleidhidh a phriosain, "A mhaighistearan, ciod as còir dhomh a dheanamh a chum gun saorar mi?" Cha d'fheòraich Pòl dheth, aon uair, ciod i do chrìoch mu'n cheist so? an e glòir Dhia a tha ann a t'amharc ann an sàbhaladh t-anma? Cha d'fheòraich e: bha barachd tùir aige, a thaobh gun robh an truaghan sin ag iarraidh beatha tre Iosa Criosd. Tha mi ciallachadh le beatha, e bhi air a thearnadh bho ifrinn agus bho bhàs, ni a bha fhios aige bhi 'n tòir air bho thoillteanas a pheacaidh a chuir e'n gniomh. Thuirt Pòl rìs uime sin:—"Creid anns an Tighearn' Iosa Criosd agus saorar thu." (Gniomh. xvi. 30, 31, 32.) "Tha fios agam an deigh so gu'n iarr thu Criosd a ghlòrachadh le

imeachd ann an slighe àintean ach aig a' cheart àm so tha beatha dhì ort: Tha fear-dialaidh na fala an tòir ort, agus an t-aon-eucorach mar leoghann beucach air do chul-thaobh: uime sin thig a nise agus faigh beatha, uapasan aìg am beil i r'a sheachnadh, agus a tha toirt dearbhadh sòlasach dhut gum beil còir agad air beatha tre Chriosd agus an sin their thu:—"Beannaich an Tighearn O m'anam agus *moladh* gach ni a ta'n taobh a stigh dhiom, ainm naomh-san. Beannaich an Tighearn, O m'anam; agus na di-chuimhnich a thiolacan uile. 'Se mhaitheas dhut do pheac-annan gu léir, a shlànaicheas t'euslaintean uile; a shaoras do bheatha o sgrios, a chrùnas tu le caoimhneas-gràidh agus caomh thrò-cairibh; a shàsaicheas do bheul le nithe matha air chor is gun ath-nuadhaichear t'òige mar òige na h-iolaire." Salm. ciii. 1, 2, 3, 4, 5.

*Conail* 3. Ach cha'n urrainn mi a chreidsinn gun tainig mi dh' ionnsaidh Chriosd mar bu chòir dhomh, a thaobh gum beil mi air uairean a' cuir teagamh ann a leithid do Thì a bhi idir ann, agus na chomas gu tearnadh.

Tha sin na ni uabhasach, ach nach feud gu'm beil thu a breathnachadh gu docharach?

Am feud gum breathnaich mi gu docharach 'nuair a tha mi toirt breth do réir, m' fhairich-idh? Anaim bhochd! feudaidh tu breathnach-adh gu docharach an deigh sin uile. "C'arson"

(ars am peacach) " air leam gum beil na ceistean so ag éiridh o'm chridhe."

*Freagairt.* Tha ni sin a tha tighinn bho do chridhe, tighinn bho do thoil, agus bho do rùintean, ach is ann bho'n tuigse thig breathnachadh agus cogais, feumaidh gur iad so a tha cur cheistean ri d' chridhe.

Cha'n iad idir, tha mo chogais a' crith 'nam chòm 'nuair a thig an leithid de smuainteann ann am inntinn.

Uime sin tha mi a' co- dhùnadh gum beil na nithe so air an tilgeadh a staigh gu t'inntinn leis an diabhol oir neo le toradh corp a pheacaidh agus a bhàis a ta chòmhnaidh annad, no theagamh leo le chéile. Ma tha iad a' tighinn gu léir bho'n diabhol, mar a's coltach gum beil, a thaobh gum beil do rùn agus do chogais na t'aghaidh: no ma tha iad a' tighinn bho chorp a bhàis sin a tha annad, cha bu choir, dhaibh air aon chor do chumail air t'ais no thoirt ort a cho-dhunadh nach eil thu tighinn air an dòigh cheart. Agus mu'n dealaich mi ruit, leig leam beagan cheistean a chuir ort mu'n chùis :—

*Ceist* 1. An toil leat na toibheuman aingidh sin?

*Freagairt.* Cha toil, cha toil, tha'n lathaireachd agus an gniomharan da'm chlaoidh!

*Ceist.* 2. Am beil thu a' deanamh bròin as an leth; ag achanaich 'nan aghaidh agus a gabhail grain diot féin da'n taobh?

*Freagairt.* Tha, tha, ach se tha cuir bruaill-ean orm nach urrainn mi buadhachadh 'nan aghaidh.

*Ceist.* 3. 'Nach b' fhearr leat a' cheart rìr-eadh gun robh do chridhe air a thaiseachadh agus a' gabhail ris an ni sin a tha ceart is ro nèamhaidh agus a's naomha?

*Freagairt.* B' fhearr leam, le'm uile chridhe, agus dh' fuiliginn am bàs an ceart-uair, nam be sin toil Dhé, a raghainn air peacachadh na agh-aidh.

Nise ma ta, a thaobh nach toil leat iad, agus gum beil thu a' deanamh bròin air an son, agus ag ùrnaigh nan aghaidh agus a' gabhail grain dhiot féin as an leth: agus a' miannachadh nan smuaintean sin, a tha diadhaidh agus naomha; tha dearbhadh soilleir, air a thoirt nach tu féin a ta 'g altrum nan toibheum sin a dh'aon chuid led' thoil, led' thuigse led' bhreathanas no led' chogais; ach gur ann a tha iad a' tighinn bho'n diabhol, no a sruthadh bho chorp a bhàis a ta chomhnaidh ann a t' fheoil, mu'm bu chòir dhut labhairt mar so:—" A nise ma ta cha mhise nis mo a tha deanamh so, ach am peacadh a ta gabhail còmhnaidh annam." Rom. vii. 16, 17.

Bheir mi dhut ann an so eiseamplair iom-chuidh bho Dheut. xxii. far am faigh thu cunnt-ais air a mhaighdein a bha fo chumhnanta pòsaidh aig a h-aon gràidh do'n tug i araon a làmh agus a cridhe, mar thug thusa féin do

Chriosd ach air dhi a bhi a muigh anns a mhachair thachair i ri fear a thug éigin oirre a thaobh gum bu treis e no isan. A nise ma ta, ciod am breathanas a thug Dia, am breitheamh neo-chlaon agus ceart, air a' mhaighdein air son sin? " Cuirear a mhain an duine laidh leatha gu bàs" (arsa Dia) " ach air an nighein cha dean thu bheag sam bith. Cha'n eil san nighein coire bàis oir mar an uair a dh'eireas duine suas an aghaidh a choimhearsnaich agus a mharbhas se e mar sin a ta chùis so. Oir fhuair e sa' mhachair i, agus dh' éigh an nighean a bha fo cheangal-pòsaidh agus cha robh neach ann g'a teasairginn." (Deut. xxii. 25, 26, 27.) Is tusa an òigh so a bha fo cumhnanta pòsaidh, agus an tì a dh' eignich thu le smuaintean toibheumach is e sin an diabhol, agus fhuair e cothrom ort ann an àit' uaigneach, anns a' mhachair, air dhut a bhi siubhal air seacharan ag iarraidh Chriosd, ach ghlaodh thu mach, agus chuir sin an céill gum b' fuath led' chridhe neo-ghlaine cho graineil. A nise ma ta ni Britheamh na talmhuinn uile gu ceart: cha tig am peacadh sin a chum do dhorais-sa', ach tiutidh e air-san a cho-éignich thu, agus a chum com-fhurtachd a thoirt dhut; cuiridh e' n Sgriobtur so fa d' chomhair :—" Chaidh e mu'n cuairt a' shlànachadh nan uile a bha air am foireigneadh leis an diabhol." (Gniomh. x. 38.)

*Ceist.* 4. Ach arsa neach eile, " tha mi cho neo-dhùrachdach, cho caoin-shuarach ann am

thighim, is ma their mi'n fhirinn, cha'n eil fhios agam co dhiù is ăiridh mo thighinn da ionnsaidh air ainm tighinn, no nach eadh!"

*Freagairt.* Tha fios agad gun d'innis mi dhut air tùs, gur e tighinn a dh-ionnsaidh Chriosd gluasad a' chridhe agus na h-inntinn d'a ionnsaidh.

"Ach" (ars an t-anam) "tha mo leisg agus mo chion càlach do gach naomh dhleasanas a' toirt lan-dhearbhadh air mo neo-dhùrachd an àm tighinn, agus tha thighinn, gu'n tighinn le'm uile chridhe diamhainn agus neo-tharbhach.

*Freagairt.* Chan eil gluasad a' chridhe an deigh Chriosd air fhaireachadh aig gach àm le mothachadh air ar càil gu ar dleasanas a chuir an gniomh, ach leis na h-osnaidhean diamhair agus leis na gearanan a tha'n t' anam a' deanamh ri Dia an aghaidh cho neo-chailmhor sa tha thu ann an cur do dhleasanais an ghiomh.

*Anns an dara h-àite.* Ach ged robh a chùis mar tha thu 'gradh, do thighinn cho mall, &c., fathast a thaobh gum beil Criosd ag iarraidh air muinntir tighinn nach tig idir, gu cinnteach gabhaìr ris a mhuinntir a thig ged tha'n anmhuinneachd sin da'n leanmhuinn, air am beil thus an dràst a' gearan, cha tubhairt Criosd "Iadsan a thig fo làn-mhothachadh iomlan grad" ach "esan a thig, cha tilg mi air chor sam bith a mach" thubhairt e mar an ceudna

ann an Leabhar nan Gnàth-facal. (Caib. ix. 4, 5.) " Ge be 'n neach a tha baoghalta," is e sin an cridhe, oir as minig a tha 'n gliocas air a thoirt air falbh bho'n cridhe, " thigibh a staigh an so, ithibh do m' aran-sa agus òlaibh de'n fhion a mheasg mi."

*Anns an treas àite.* Faodaidh tu 'bhi tighinn a chum Iosa Criosd le làn-dhùrachd spioraid, agus gidheadh, a bhi mothachadh, leisg inntinn dha' d' bhuaireadh, agus b'ionnan a bha'n Eaglais 'nuair 'ghlaodh i:—" Tarruinn mi. 'A' d' dheigh ruithidh sinn." (Dàn. i. 4,) agus Pòl, 'nuair a thubhairt e,—" Tha mi faotainn, an uair a b' àill leam am math a dheanamh, gum beil an t-olc a lathair agam." (Rom. vii. 21.) Tha gniomharran agus comh-strìgh-an na feòla mòran ni's soilleire ann ar cridhe-achan na tha obair an Spioraid agus ni's fasa mhothachadh no tha gluasad an Spioraid. (Gal. v. 19.) Uime sin na bitheamaid fo dhiobhail misneich air dhuinn fradharc agus mothachadh fhaotainn air ar n-anmhuinn-eachd: ach ruitheamaid ni's luaithe 'chum Iosa Criosd a dh'iarraidh slainte.

*Anns a' cheathramh àite.* Blàthaich do chridhe le gealladh taitneach Chriosd do'n pheacach a thig, agus bheir sin ort am barrachd cabhaig a dheanamh d'a ionnsaidh. Tha smaointean an-dòchasach lag-chridheach coltach ri usge fuar, a' meatachadh ar ceudfaidhean agus a' toirt oirn a dhol gu cearbach mu'n cuairt do 'r

gnothach; ach tha boillsgidhean milis agus blàth a' gheallaidh mar ghathan aobhach, tairis na gréine, a bheir dhuinn beothachadh agus ùrachadh. Tha thu faicinn mar ghluaiseas an seilean beag agus a' chuileag air an sgiathaibh ri am doireinn a' gheamhraidh, a chionn gum beil am fuachd agus a ghaoth da'n cumail na'n tàmh, ach 'nuar a laidheas a' ghaoth 'sa dh'eireas a' ghriann le blàthas, co tha cho dichiollach riu-san?

*Anns a' chùigeamh àite.* Ach a rithist, tha 'n duine tha tighinn a dh' ionnsaidh Chriosd, a' ruith a chum dion a bheatha. Nise cha 'n eile duine sam bith a tha teicheadh air son a bheatha, an dùil gum beil e ruith luath ni's leòir air a thuras, cha 'n eil, na'm bé is gum bu chomasach dha sin a dheanamh bu deònach a ruitheadh e mìl' air gach ceum "O mo leisg agus mo chion dùrachd!" (arsa tusa) "Och, nach robh agam sgiathan mar chalaman theichinn as air iteig agus ghabhainn fois!—dheanainn deifir gu dol as o ghaoith laidir, agus on doininn." Sàlm. lv. 6, 8.

Anaim bhochd a tha tighinn gu Criosd, tha thu mar an duine leis bu mhiann marcachd le cruinnleum, ach a ta air each cho mall is gur gann a théid e na throtan! 'Nise cha'n eil dùrachd a mharcaich gu bhi air a mheas do réir mall ghluasad an eich mhaill sgìth sin air am beil e na shuidhe, ach do réir mar chìtear e da ghreasad agus da spuireadh air

aghaidh. Tha 'n fheoil mar an t-each mall leisg sin, cha téid i na cruinnleum an deigh Chriosd, ge d' robh t'anam an cunnard nach ruigeadh e nèamh gu suthainn. Ach biodh misneach math agad, cha toir Criosd breth do réir coltais dùrachd on leth a muigh, (Marc. x. 17,) ach do réir dùrachd a chridhe o'n leth a staigh. Eoin. i. 47. Sàlm. li. 6. Matt. xvi. 41.

*Anns an t-se-amh àite.* Do reir coltais thainig Siba na bu luaithe a dh' ionnsaidh Dhaibhidh na thainig Mephiboset; gidheadh cha robh cridhe Shiba cho dìleas do Dhaibhidh ri cridhe Mhephiboset, ged do chronaich Daibhidh Mephiboset, or thubhairt e:—" C'arson nach deachaidh tu maille riumsa, a Mhephiboset?" Ach an uair a thainig Daibhidh gu chuimhneachadh gun robh Mephiboset bacach, (oir b'e sin an leith-sgeul a ghabh e) " a chionn gum beil do sheirbheiseach bacach." (2 Sam. xix.) Mar sin chuir Mephiboset a leith-sgeul an lathair Dhaibhidh, a bha anns na laithibh sin mar Aingeal Dhé, a chum fiosrachadh gach ni a rinneadh air talamh, gum b'e a bhacaich agus nach b'e a chion-durachd a chum e air deireadh. C'arson, a pheacaich bhochd, a tha tighinn a dh-ionnsaidh Chriosd, nach eil thus a' tighinn a réir coltais on taobh a muigh cho sùrdail agus cho luath ri muinntir eile? Ach am beil ceann-fàth do mhaille tighinn bho t' inntinn no bho do ruin, no 'ne leisg throm na

feòla 's coireach? An urrainn thu a radh, o! pheacaich a tha tighinn:—" A ta gun amharus an spiorad togarach ach a ta an fheoil anmhunn." (Matt. xxvi. 41.) Seadh an urainn thu chùis a chuir an lathair an Tighearn Iosa, aig am beil lan-fhios air na smaointean is ro dhiomhaire a ta ann ad' chridhe gum beil so fior. Mar urrainn, gabh so mar do mhisneach, thubhairt e:—" Agus tionailidh mi ise a ta air a fogradh a mach, agus ni mi ise bha bacach na h-iarmad.' (Mica. iv. 6, 7,) Ciod an ni a dh' fhaodas tu a bhi agad a bharrachd bho bhilibh tairis Mhic Dhé? Ach.

*Anns an t-seachdamh àite.* Leugh mi ma thimchiol muinntir a tha gu Criosd a leantainn ann an slàbhruidhean:—Mar so deir an Tighearn a Saothair na h-Eiphit, agus ceannachd Etiopia, agus na Sabeich, daoine arda ann an cruth; thig iad thairis a d' ionnsaidh, agus bithidh iad leat; leanaidh iad thu: ann an cuibhrichibh thig iad thairis, agus cromaidh iad sios dut agus cuiridh iad suas achanaich ruit *ag radh*, Gu deimhin annadsa tha Dia;" (Isa. xlv. 14.) Gu cinnteach tha'n aiteam a tha tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd fo chuibhrichean a' tighinn fo mhor àmhghar a thaobh gur ann leis na slabhruidhean sin a tha 'n ceumabh air an stiùradh agus an slighe air a deanabh dìreach.

Ach ciod na slabhruidhean a tha cho trom riu so, a tha toirt mi-mhisneach dhut? do shlabhruidh féin a tha air a deanamh suas de

dh'aing'eachd agus do shalchair a pheacaidh, tha i mar ghairdean truadh m'u do mhuineal, ni a "thug air do threise tuiteam." (Tuir. i. 14; iii. 17.) Ach thig ge d' robh tha ceangailte le cuibhraichean, is glòir do Chriosd peacach a thighinn da ionnsaidh ceangailt' ann an slabhruidh, cha 'n eil gliongarsnaich do shlabhruidhean ged a tha iad aimhealach leat a cur éis sam bith air do thighinn a dh'ionnsaidh slainte. Is e obair agus glòir Chriosd thus' a shaoradh bho do gheimhleibh agus t-imeachd a dheanamh ni's soirbhe agus do leigeadh gu tŭr fa-sgaoil. Cha b'urrainn an duine dall ged a rachadh cuireadh a thoir dha, tighinn na dheann a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, ach b'urrainn Criosd fantainn na sheasamh gus an ruigeadh se e. Tha e fior gum beil se marcachd air bharraibh sgéith na gaoith" ach gidheadh tha e fad-fhulangach gu'n toil aige dream sam bith a chall a thig d'a ionnsaidh. Matt. xix. 2 Ped. iii. 9.

*Anns an ochdamh àite.* Am faca tus an aiteam a thainig a dh'ionnsaidh an Tighearn Iosa ann an lathaibh na feòla, cia cho mall agus cho crùbach sa' thainig iad da ionnsaidh a thoradh an anmhuinneachd, agus a rithist am fac thu cho càirdeil, cho caoimhneil, agus cho gràsmhor 'sa ghabh e riu ann an toirt dhaibh uile mhiann an cridhe; n'am faiceadh, cha bhiodh cho liugha teagamh agad ann na t' aghaidh féin, ann ad theachd a dh'ionnsaidh Chriosd.

*Ceist.* 5. Ach (arsa neach eile) tha eagal orm gum beil mi tighinn tuilleadh a's ana-moch, tha eagal orm gun dh'fhan mi tuilleadh a's fada, tha eagal orm gum beil an dorus duinte.

*Freagairt.* Cha'n urrainn thu thighinn gu bràch ro ana-moch a dh'ionnsaidh Chriosd ma thig thu idir. Tha sin air a dheanamh soilleir anns an dà phong so a leanas:—

*Anns a' cheud àite.* Leis an duine thainig da ionnsaidh aig an aon uair deug. Bha'n duine sin diamhanach rè a' chuid eile de'n latha. Bha fad latha Soisgeil aige gu tighinn agus chaith se e gu léir an diamhanas ach an uair ma dheireadh a mhain: ach, fa-dheoigh, aig an aon uair deug thainig e, agus chaidh e steach do'n ghàradh fhiona a dh'obair maille ris an luchd-oibreach eile, a ghiulain uallach agus teas an latha. Seadh, ach cia mar ghabhadh ris le Tighearn an Fhionain? Ghabh, an uair a thainig an latha pàighidh, fhuair e uidhir ri càch, agus sin roi' aon de a cho-luchd-oibrichidh. Tha e fior gun d'rinn càch gearan an uair a chunnaic iad sin: ach ciod am freagairt a thug an Tighearn Iosa dhaibh? "Am beil do shùil-sa olc air son gum beil mise math." Mat. xx. 15.

*Anns an darra h-àite.* An gadaich' air a chroich, thainig esan anmoch mar an ceudna, eadhon uair roi' bhàs, agus dh' fhan e gun a thighinn gu Iosa cho fad sa dh' fhaod e bhi 'na mheirleach, ach, feuch an Tighearn Iosa, 'nuair

a thainig an daor-shlaighteara so cho anmoch d'a ionnsaidh a dh'iarraidh tròcair, cha do thilg e ni suas da de a dhroch ghiùlan roimhe sin, ach thuirt e ris, gu deimhin deireamsa riut gum bi thu maille riumsa an diŭgh ann am Pàrras—Luc. xxiii. 43.

Na tionntaidheadh duine sam bith gràs Dhé gu diamhanas cha'n e mo rùn mi-mhisneach a thoirt do'n anam a tha tighinn.

*Cunul.* Ach nach eil dorus tròcair air a dhùnadh air cuid mu'm beil iad a' faighinn a bhàis.

*Freagairt.* Tha, agus na leige Dia gum bì aon ùrnaigh air a cur suas as an leth. Ier. vii. 16.

*Ceist.* Agus c'arson nach ion dhòmhsa shaoilsinn gum beil mi dheth an àireamh sin.

*Freagairt.* Cha'n ion air aon chor, ma tha thu a' tighinn a chum Iosa Criosd, a thaobh an uair a dhuineas Dia an dorus air daoine, cha'n eil càil no togradh ac'a thighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Cha'n eil neach a' tighinn ach iadsan a tha air an tabhairt leis an Athair.

Bidh cinnteach ma thug an t-Athair dhutsa togradh gu tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd gum beil dorus na tròcair fathast fosgailte dhut, oir cha sheas e le gliocas Dé neart a thabhairt chum *ghinbhinn agus a bhreith a bhacadh.*' (Isa. lxvi. 9,) no gràs a thabhairt a chum tighinn gu Iosa Criosd agus dorus a throcair a dhùnadh ort. " Aomaidh 'ur cluas, agus thigibh am

ionnsaidh-sa; eisdibh agus mairidh 'ur n-anam beò, agus ni mi ruibh coimh-cheangal siorruidh, eadhon tròcairean chinnteach Dhaibhidh." Isa. lv. 3.

*Ceist.* Ach tha e air a ràdh, gun do bhuail cuid an uair a bha'n dorus duinte.

*Freagairt.* Tha, ach tha 'n luchd-bualaidh sin a' ciallachadh anns an Sgriobtur latha bhreathanais, agus cha'n e'm peacach a tha tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd anns a' bheatha so. Faic. Matt. xvii. 11. Luc. xii. 24, 26.

Cha'n eil gnothach sam bith aig an luchd-bualaidh sin riutsa. Tha thus' a' tighinn a chum Iosa Criosd, tha thu a' tighinn a *nise,* so an t-àm taitneach, feuch so latha na slàinte, (2 Cor. vi. 2.) Nise tha Dia na shuidhe air cathair na tròcair, agus tha Criosd Iosa na shuidhe na fhochar a' tagradh buaidh fhala air son pheacach, agus sin am feadh sa mhaireas an saoghal so, bithidh briathran a chinn-teagaisg so saor agus air a lan-coimhlionadh, " esan a thig do'm ionnsaidh, cha tilg mi air chor sam bith a mach e."

A pheacaich! mar as mò a tha thu ann ad pheacach, is ann is mò th'agad a dh' fheum air tròcair, agus is ann is mo bhios Criosd air a ghlòrachadh trid do thearnaidh, thig ma ta nis' agus blais, agus faic cho math sa tha 'n Tighearna do pheacaich neo-thoillteannach.

*Cunul 7.* Ach (arsa neach eile) thuit mi bho 'nuair a thòisich mi air tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd, uime sin tha eagal orm nach

robh mi a' tighinn air an dòigh cheart agus air an aobhar sin nach gabh Criosd rium.

*Freagairt.* Tha tuiteaman cunnardach, or tha iad a cur mi-onair air Criosd, a leòn a chogais, agus a' toirt comas do nàimhdean Dé labhairt gu tail-cuiseach; Ach nach eil e na dheagh dhearbhadh, mi bhi air tuiteam, uime sin cha robh mi tighinn gu ceart a dh'ionnsaidh Chriosd. Na biodh a leithid sin do theagamh aig Daibhidh, aig Solamh, agus aig Peadar 'nan aghaidh féin mheudaicheadh e gu mòr an àmhghar, agus bha uidhear aobhair ac' air a sin a dheanamh riutsa. Faodaidh duine aig am beil a cheumaibh air an òrduchadh leis an Tighearna, agus mor-thlach aig an Tighearna ann na ghluasad a bhi air a ghlacadh le buaireadh a bheir air tuiteam, (Sàlm. xxxvii. 23, 24;) Nach do thuit Aron, seadh, agus Maois féin? Ciod a their sinn ma Heseciah agus Iehosophat? Tha uime sin tuiteaman agus tuiteaman ann, tuiteaman so-mhaithte agus do-mhaithte. Is iad na tuiteaman do-mhaithte iad sin a ta an aghaidh soluis agus eolais bho na chreideamh, le dì-meas a dheanamh air, agus a' saltairt air Iosa Criosd, agus air an obair bheannaichte ghabh e os-làimh. (Eabh. vi. 2, 3, 4.) Ni, air son a leithid sin do mhuinntir cha 'n eil iobairt ann air son am peacaidh; gu dearbh, cha 'n eil cridhe aca, no inntinn, no togradh gu tighinn a' chum Iosa Criosd a dh' iarraidh beatha, uime sin feumaidh gun téid

iad a dhìth, " Nieadh" (ars an spiorad naomha) " a ta e do-dheanta gum biodh iad air an ath-nuadhachadh a rithist a chum aithreachais." Uime sin chan neil truas aig an Dia sin riù, ni mo bu chòir dhuinne, ach a thaobh thuiteaman eil ged a bhi iad uabhasach (agus cronaichidh Dia a phobull air an son) cha 'n eil iad a' dhearbhadh thu bhi dh' easbhuidh gràis no ann ad dhuine nach tainig a dhionnsaidh Chriosd a' dh'iarraidh beatha. Tha e air aithris mu'n leanabh anns an t-Soisgeil. Agus am feadh a bha e fathast a' teachd thilg an diabhol sios e agus reub se e. Luc. ix. 42.

A pheacaich lag-mhisneachail! chan eil iongantas gun do thuit thu a' tighinn a chum Iosa Criosd. Nach eil e na chuis-iongantais ni's mò nach d' fhuair thu roimhe so mìle tuitteam mìl' uair?

*Anns a' cheud àite.* Ciod na h-amadanan a ta annainne a thaobh nàduir.

*Anns an dara h-àite.* Ciod an anmhuinneach a ta annainn.

*Anns an treas àite.* Ciod an cumhachd treun a tha aig ar nàimhdean mi- ruineach sin na h-ainglean a thuit.

*Anns a' cheathramh àite.* A' toirt fainear mar an ceudna cho minig 'sa thuiteas an òidhche do'n pheacach a tha tighinn am feadh a tha e air a thuras, agus a rithist cho liugha ceap- tuislidh a tha n-an laidhe roimhe air an t-slighe.

*Anns a' chuigeamh àite.* Mar an ceudna tha sean luchd-eolais (a bh'aige roi'n àm sin) a nise ri faire chum a bhacadh agus a' feuchain ciod an dòigh air an toir iad air tuiteam.

Ciod a nis? am feum sinn a thaobh nam buairidhean so sinn féin aomadh a chum tuiteam? Cha'n fheum. Nach feum sinn eagal a bhi oirn roi thuiteaman? feumaidh.—" Uime sin an tì a shaolas a bhi 'na sheasamh thugadh e aire nach tuit e." (1 Cor. x. 12.) Gidheadh na biodh e gu tur air a chur sios. Na saol gur ni suarach tuiteaman, gidheadh thuit thu-fein. (Agus thubhairt Samuel) " rinn sibh an t-olc so uile: gidheadh na tiunndaidhibh a thaobh o'n Tighearna a leantainn ach deanaibh seirbheis do 'n Tighearna le'r n-uile chridhe, agus na tionndaidhibh a thaobh, oir cha tréig an Tighearna shluadh" (agus tha e meas a pheacaich a tha tighinn mar aon diù) " do bhrigh gum bu toil leis an Tighearna bhur deanamh 'nur sluagh dha féin." 1 Sam. xii. 20, 21, 22.

*A thig do 'm ionnsaidh.* Nise thainig sinn gu nochadh, ciod an neart a tha anns a' ghealladh so, a chum toirt orra thighinn d'a ionnsaidh.

" *Gach ni thug an-t-Athair dhomhsa thig e a'm ionnsaidh.*"

Leabhraidh mi ris a ghealladh so.

*Air tùs.* Gu coitcheann.

*A rithist.* Gu sònraichte.

*Gu coitcheann.* Tha 'm facal so *thig* a' ciallachadh *iad uile* a tha air an toirt do

Chriosd. " *Gach ni* bheir an t-Athair dhomhsa thig e am' ionnsaidh." Uaidhe sin tha mi co-dhunadh.

*Anns a' cheud àite.* Gur e tighinn da rireadh (no ceart) a dh'ionnsaidh Iosa Criosd e a bhi air an toirt do Chriosd roi' làmh le Dia. Tabhair fainear,—Thig *iad:* Co? Iadsan a bha air an tabhairt: Thainig iad an sin a thaobh gun robh iad air an *tabhairt:* Bu leat-féin iad agus thug thu dhomhs 'iad." Tha so gu dearbh na fhir chomhfhurtach do'n aiteam a tha tighinn da-rìreadh a dh'ionnsaidh Chriosd: a' smaointeach gur e an ceannfath mu'n tainig iad gun robh iad air an toirt dhasan leis an Athair. Mar sin faodaidh an t-anam a tha tighinn a bhi co-reusanachadh ann féin mar a bhios e tighinn no dol air aghaidh. " Am beil mis a' tighinn gu dearbha gu Iosa Criosd?" Cha'n eil cliù an tighinn sin gu bhi air a chur as mo leth féin, no as leth aon ni math a tha gabhail còmhnuidh annam, ach á leth gràs agus tiodhlac Dhé do Chriosd. Thug Dia air tùs mo phearsa dha, agus uime sin tug e càil dhomh féin a chum tighinn.

*Anns an dara h-àite.* Tha 'm facal so *a thig* a' deanamh do thighinn, cha 'n e mhain thoradh tiodhlac an Athar, ach mar an ceudna rùn a Mhic oir tha na briathran 'n-an rùn diadhaidh tha iad a' nochadh dhuinn run-suighichte nèamhaidh a Mhic. " Thug an t-Athair dhomhs iad agus thig iad

gu dearbha am ionnsaidh." Tha Criosd cho lan-thoileach am buidhean a thig da ionnsaidh a thearnadh 'sa bha an t-Athair air an toirt dha. Mheas Criosd tiodhlac an Athar luachmhor, cha chaill e maoin deth; tha e cur roimhe gu'n sabhail se e gu léir le fhuil, agus gun tog e suas e a rithist air an latha dheireannach, agus mar sin co-lionaidh e toil Athar agus bheir e a rùintean féin gu crìch. Eoin vi. 39.

*Anns an treas àite.* Tha na briathran so "a thig" a' deanamh do thighinn na thoradh geallaidh sònraichte. A pheacaich a' tha tighinn! tha thu air do cho-dhunadh ann an gealladh, tha do thighinn na thoradh dìlseachd gealltanais suighichte. Be'n gealladh e leis an d' fhuair thu air tùs neart a chum tighinn; agus so an gealladh trid am bi thu air do thoirt eifeachdach d'a ionnsaidh. Chaidh a ràdh ri Abraham le Dia:—"Gu cinnteach beiridh do bhean Sarah mac dhut." Be'm mac so Isaac Tabhair fainear. "Bi'dh mac aig Sarah" sin an gealladh: agus bha mac aig Sarah: be sin co-lionadh a' gheallaidh, agus air an aobhar sin bha Isaac air a ghairm "leanabh a gheallaidh." Gen. xvi. 19; xviii. 10. Rom. ix. 9.

*Bi'dh mac aig Sarah;* ach ciod ma tha Sarah seach aois? Gidheadh tha'n gealladh do ghnà ag ràdh, "Bidh mac aig Sarah:" ach ciod ma tha Sarah neo-thorrach? Gidheadh, tha'n gealladh do ghnà ag ràdh "Bidh mac aig Sarah:" Ach tha corp Abrahaim a nise marbh?

gidheadh tha'n gealladh a buanachadh air an aon dòigh "Bi'dh mac aig Sarah," Ann an so tha thu a faicinn a bhuaigh a tha aig a' gheall-adh, tha e a' giùlan ni's leoir ann féin, a chum an ni a ghealladh a thoirt mu'n cuairt a dh' aindeoin cho mi-choltach 's da'm bi a' chùis ann ar beachdainne. Uime sin tha'n gealladh so anns a cheann-teagaisg, na ghealladh iomlan; agus is ann trid a bhuaidh, agus cha'n ann bho ni math sam bith annainn féin, a thig sinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd do réir briathran a chinn-teagaisg. "Gach uile ni a bheir an t-Athair dhomhsa thig e am' ionnsaidh." Air an aobhar sin, tha na h-uile thig da rìreadh a dh'ionnsaidh Chriosd air an gairm "Clann a' gheallaidh" "A nis' a bhraithrean is sinne mar a bha Isaac clann a' gheallaidh. (Gal. iv. 28,) se sin sinne clann a gheall Dia do dh' Iosa agus a thugadh dha.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha'm briathar so, "thig iad" a' toirt air Criosd gach gràs a thoirt dhaibh-san a thugadh dha, chum toirt orra tighinn da ionnsaidh gu h-eifeachdach. Thig iad: 'se sin cha'n e ma thig iad: ach ma bheir gràs, uile ghràs, ma bheir cumhachd, gliocas, cridhe nuadh, agus an Spiorad Naomha, agus iad so uile an co-bhannaibh a chéile orra tighinn. Tha mi 'g ràdh a bhrìgh gum beil na briathran so "thig iad" iomlan nach eil iad a' cur dad an earbsa ar rùn féin no ar cumh-achd, no ar mathas: ach gun d'rinn iad

cumhnant eadhon ri Dia féin Criosd agus an Spiorad Naomha 'chum ar math. 'Nuair a thug Dia an gealladh iomlan so do dh' Abraham; gum *beireadh Sarah mac.* Cha d' amhairc Abraham air buaidh sam bith a bha ann féin, a thaobh nach robh an gealladh ag agairt sin de a làimh, ach a thaobh gun lan-gheall Dia dha anns a' ghealladh mac. An sin cha do mheas Abraham ni b' fhaide a chorp féin marbh no a bhean Sarah neo-thorrach. Agus cha do chuir e an teagamh gealladh Dhé le mi-chreideamh, ach bha e laidir an creideamh, a' toirt glòire do Dhia : agus bha lan deibhin aige an Tì a thug an gealladh gum bu chomasach e air a cho-lionadh. (Rom. iv. 20, 21.) Gheall e agus lan-gheall e " Gum beireadh Sarah mac :" Uime sin chreid Abraham gu'n coilion adh Dia an gealladh. Agus cha robh lan-dòchas Abrahaim mi-thaitneach leis an Spiorad Naomha, ach air a mheas math agus cliùteach, a thaobh gum b'ann trid a thug e glòir do Dhia. Thug an t-Athair mar an ceudna do Chriosd àireamh àraidh de dh' anmannan a' chum an tearnadh ; agus thubhairt e féin, " gun tig iad da ionnsaidh." Uime sin mairidh Eaglais Dé beò ann an dòchas éibhinn ri lan-choimhlionadh a gheallaidh, oir gu beachdaidh bithidh e air a cho-lionadh, agus cha deanar dearmad air an ni as lugha dheth. " Thig iad do'm ionnsaidh."

Agus a nis' mu'n teid mi ni's faide air m'aghaidh rannsaichidh mi ni's ro-shonraichte nàdur geallaidh iomlan.

*Anns a' cheud àite.* Their sinn gealladh iomlan ri gealladh a thasa toirt gun chumhnanta sam bith air a shon (no ni's ro shoilleire mar so) gealladh a ta gealltainn dhuinne beannachd shaoraidh spioradail, gun sinn féin a chuir fo chumhnanta air son sin fhaotainn, agus tha'n ni sin againn le gealladh mar so :—

*Anns an dara h-àite.* 'Se gealladh iomlan, gealladh nach cum leisg-sgeul 'sam bith bho bhi air a choilionadh. 'Se sin, nach eil dad air iarraidh oirnn féin a chum a choilionadh a thoirt mu'n cuairt. Cha dubhairt e, " thig iad ma dh' fheuchas iad ri tighinn." Ach thig iad: Cha'n e thig iad ma ni iad spàirn a chum tighinn, ach thig iad. Theagamh gun abair thus' 's mi gun tig, ach tha gnàthachadh nam meadhonan air an ciallachadh ged nach eil e air aithris sa' cheann-teagaisg. Ach tha mise g' ràdh cha'n eil sin air a chiallachadh air chor sam bith. " Bithidh do shluadh ro-thoileach ann an latha do chumhachd" (Salm. cx. 3.) Is gealladh iomlan eile so: ach am beil an gealladh so a' ciallachadh an toil ann-inne mar chumhnanta gu'n d' rinn Dia toileach sinn? Tha bithidh iad toileach ma tha iad toileach na labhairt ro-amaideach, cha'n eil maoin de an sin air a shaoilsinn. Tha'n gealladh iomlan dhuinne, agus is e na h-uile ni a tha feumail

a chum a cho-lionaidh a thoirt mu'n cuairt cumhachd uile-chumhachd Chriosd agus a dhìlseachd a chum coilionaidh.

Uime sin is e'n t-eadar-dhealachadh a ta eadar gealladh iomlan agus gealladh cumhnanta so :—

*Anns a' cheud àite.* Tha eadar-dhealachadh ann a chumhnanta. Tha'n gealladh iomlan ag ràdh bheir mise, agus thig sibhse; tha'n gealladh cumhnanta ag ràdh: bheir mise ma thig sibhse; no dean so agus mairidh tu beò. Ier. xxxi. 31, 32, 33. Esec. xxxvi. 24, 34. Eabh. viii. 7, 13. Ier. iv. 1. Esec. xviii. 30, 31, 32. Mat. xix. 21.

*Anns an dara h-àite.* Tha iad ag eadar-dhealachadh anns an dòigh anns am beil iad a bairigeadh nithe matha do dhaoine. Tha'n gealladh iomlan a' toirt seachad gu saor (gràs a mhàin) ach an gealladh cumhnanta do réir mar chumair an cumhnanta, no mar than gealladh ag iarraidh.

*Anns an treas àite.* Uime sin tha'n gealladh iomlan a' toirt air Dia an gnothach a dheanamh, ach tha an gealladh cumhnanta ga fhagail an urra rinn féin.

*Anns a' cheathramh àite.* Feumaidh gealladhean iomlan a bhi air an coilionadh, agus faodaidh gealaidhean cùmhnanta a bhi no gun a bhi air a cholionadh, bithidh an gealladh iomlan air a cholionadh a thaobh dìlsechd Dhé. Ach faodaidh an gealladh cumhnanta bhi air a dhearmad a thaobh mi-dhìlseachd dhaoine.

*Anns a' chuigeamh àite.* Uime sin tha dhianmhaltas anns na geallaidhean iomlan féin, na bheir mun cuairt an co-lionadh ach tha'n gealladh cumhnanta a dh'easbhuidh an ni sin. Tha'n gealladh iomlan uime sin tarbhach, a thaobh gum beil e gabhail a steach ann féin, lànachd gach nì a ta dhìth oirnne, agus an uair a thig àm a' gheallaidh gheibh sinn uaithe na shàbhalas sinn gu deibhin. Seadh, agus uidhir sa' ni sinn comasach air iarrtasan a' gheallaidh chumhnanta a fhreagradh. Ged a tha eadar-dhealachadh eadar an dà ghealladh so, gidheadh ann am pongan eile, tha co-chòrdadh beannaicht' eadar iad, mar a dh' fheudar fhaicinn, anns na pongan so leanas :

*Anns a' cheud àite.* Tha'n gealladh cumhnanta ag iarraidh aithreachais agus tha'n gealladh iomlan a' toirt aithreachais seachad. Gniomh v. 30, 31.

*Anns an dara h àite.* Tha'n gealladh cumhnanta ag iarraidh creideimh, tha'n gealladh iomlan a' toirt creideimh seachad. Seph. iii, 12. Rom. xv. 12.

*Anns an treas àite.* Tha'n gealladh cumhnanta ag iarraidh cridhe nuadh. Tha'n gealladh iomlan a' toirt sin seachad. Esec. xxxvi. 27.

Agus a thaobh gum beil iad ag co-chòrdadh anns na nithe so tha'n gealladh cumhnanta a' beannachadh an duine, a' tha faotainn *a thoraidh* trid a gheallaidh iomlain.

*Anns a' cheud àite:* Tha'n gealladh iomlan a' fireanachadh dhaoine, agus tha'n gealladh cumhnanta ga leantainn, ag radh :—" 'S beannaichte iadsan a ta neo-lochdach 'san t-slighe, a dh'imicheas ann an lagh an Tighearna." Salm. cxix. 1.

*Anns an dara h-àite.* Tha'n gealladh iomlan a' tabhairt do'n duine sin eagal an Tighearna; agus tha'n gealladh cumhnanta gu leantuinn ag ràdh : — " 'S beannaichte gach neach air am bi eagal an Tighearna." Salm. cxxviii. 1.

*Anns an treas àite.* Tha'n gealladh iomlan a' toirt seachad creideimh, agus tha'n gealladh cumhnanta gu leantuinn: ag ràdh : — " Is beannaichte an tì sin a chreideas." Seph. iii. 12. Luc. i. 45.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha'n gealladh iomlan a' toirt seachadh saor-mhathanas pheacannan, agus an sin tha'n gealladh cumhnanta ag ràdh :—" Is beannaichte iadsan a fhuair mathanas nan eu-ceirtibh agus aig am beil am peacannan air am falach : is beannaichte an tì nach cuir an Tighearna peacadh as a leth." Rom. iv. 7, 8.

*Anns a' chuigeamh àite.* Tha'n gealladh iomlan ag ràdh gur còir do phobull taghta Dhé buanachadh a chum na crìche : agus an sin tha'n gealladh cùmhnanta gu leantuinn le beannachd :—" Ach ge be bhios seasmhach a chumna crìche se so a thearnar." (Mat. xxiv.

13.) Mar so a ta na geallaidhean ag oibreachadh gu glormhor le chéile, agus dhuinne mar an ceudna ann an co-fhonn taitneach.

Nise tha'n gealladh ma bheachdaicheas sinn air, na ghealladh iomlan, " Gach uile ni bheir an t-Athair dhomhsa thig e am' ionnsaidh."

Uime sin tha'n gealladh so na ghealladh bolg-fharsuinn agus a' gabhail a steach ann féin gach ni a chum a bhairigeadh oirnne na tha 'n gealladh cumhnanta a'g iarraidh oirnne thoirt seachad. Thig iad! An tig iad? Thig, thig iad. Ach ciod ma tha na nithe so a dhìth orra, na gràsan so, an cumhachd agus a' chàil as eugmhais nach urrainn iad a thighinn? C'arson, seasaidh " Thig iad" an àite gach ni dhiù so, agus gach ni eile bhios a dh'uireasbhuidh orra.

*Conul.* 1. Ach tha iad marbh ann am peacannan san eu-ceartan, cia mar a thig iad an sin.

*Freagairt.* Is comasach do'n fhacal " Thig iad" an togail bho na bhàs so, " Tha 'nuair a' teachd agus tha i chean' ann anns an cluinn na mairbh guth Mhic Dhé, agus iadsan a chluinneas bithidh iad beò." Uime sin tha'n ceapstarraidh a chumadh stad orra air a thogail a bharr an rathaid leis na briathran so :—" Thig iad." Cluinnidh iad, bithidh iad beò.

*Conul.* 2. Ach is ciomaich iad do Shàtan tha e ga 'n toirt an ciomachas mar a's àill leis?

*Freagairt.* C'arson, sholar " Thig iad"

mar an ceudna comhnadh fa-chomhair sin. Cheangail Sàtan nighean Abrahaim, air mhodh is nach b'urrainn i air aon chŏr i-féin a thogail suas; ach thug " Thig iad" saorsa araon d'a corp agus da h-anam. Tiunndaidhidh Criosd iad bho chumhachd Shàtain gu Dia, agus ni e sin gu saor trid a ghean math féin. Mo thruaighe! tha duine aig am beil anam air a bhuaireadh leis an diabhol air a luasgan a chum gach taobh a's àill leis an aon-eucorach sin, bheir e leis e an ciomachas a dh'aindeoin a neart nadurrach. Ach an cum e iad an ceangal an uair a thig " Thig iad," air an tòir a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Cha chum, cha'n eil na chumhachd, ach cumhachd aingeil a thuit, ach se " thig iad" facal Dé, uime sin feumaidh. " Thig iad" a bhi air a cho-lionadh agus cha toir dorsan na h-ifrinn buaidh na aghaidh. Bha seachd deamhnan ann am Muire Magdaline, ach an uair a thainig an t-àm anns an robh " Thig iad" gu bhi air a cho-lionadh oirre dh'fhag iad an ionad agus theich iad uaipe, agus thainig i da-rìreadh a dh'ionnsaidh Iosa Criosd do réir mar a tha e sgrìobhte. " Gach ni bheir an t-Athair dhomhsa thig e am' ionnsaidh."

An duine anns an robh an legion (Marc v.) bha e gu treun air a cheangal leo air chor is nach b'urrainn e " tighinn" le 'neart nadurrach ged a thuarasdailicheadh e gach duine fo nèamh a chum a chuideachadh. Ach an uair

a bha'n Gealladh gu bhi air a cho-lionadh air an sin bha e tighinn, agus cha b'urrainn uile chumhachd an legion a bhacadh. Uime sin be am briathar " Thig iad" a tharruinn e bho'n bhàs an uair a bha e leis an droch spiorad so air a thilgeadh thuig' agus uaidhe: agus b'ann le éifeachd " Thig iad" a fhuair e fadheòigh a shaorsa uapa le comas tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd " Ge be ni bheir an t-Athair dhomhsa thig e."

*Conul.* 3. Their thu thig, ach ciod mar a tig? Ciod as urrainn " Thig iad" a dheanamh?

*Freagairt.* As fior, tha cuid a their as tighearnan sinne *oirn' féin*, cha tig sinn ni's mò thugadsa (Ier. ii. 31.) Ach a thaobh gum beil Dia 'g ràdh ann an àit eile. " Bithidh fhios aca co dhiù briathran a sheasas mo bhriathran-sa, no am briathran féin." Chi sinn a nise co bhios na bhreugaire esan a thubhairt cha tig iad, no'n Tì a thubhairt " Thig iad am' ionnsaidh." Thig sibh (arsa Dia,) cha tig mi (ars am peacach.) Nise cho cinnteach sa thubhairt Dia " Thig iad" bheir Dia air an duine sin gu'n sluig e sios a bhriathran féin, oir is e " cha tig mi" briathran do-chomhairleach peacaich ceann-aotrom. Ach labhradh " Thig iad" leis-an aig am beil cumhachd a bhriathran a cho-lionadh, " A mhic bi dol an diugh a dh'obair do mo ghàradh fiona" ars an t-Athair, ach fhreagair am mac agus thubhairt e: " Cha téid." Ciod a nise am bi e

comasach seasamh a mach leis an diùltadh sin Am fuirich e sa' bheachd sin ? Cha'n fhuirich. " Ghabh e fa-dheòigh aithreachas agus chaith e." Ach cia mar thainig e a dh'ionnsaidh an aitheachas sin ? bha e air a thasgaidh suas da anns a ghealladh iomlan ach a dh'aindeon sin uile thuirt e " Cha téid" " Fa-dheoigh ghabh e aithreachas agus chaidh e." Tha Criosda leis a' chosamhlachd so a nochdadh rag-mhuinealachd pheacach an t-saoghail, eadhon ged a tha beatha air a ghealltainn dhaibh a chionn tighinn.

Ach a nis' an uair a théid gealladh iomlan Dhé " Thig iad" a cho-lionadh orra, an sin thig iad, do bhrìgh, a thaobh a gheallaidh sin gum beil leigheas air a sholair an aghaidh ceannaire an toile; " Bithidh do shluagh toileach ann an latha do chumhachd." (Salm. cx. 3.) Do shluagh ! Ciod an sluagh ? an sluagh a thug an t-Athair dhut. Bithidh an rag-nhuinealachd agus a' phlàigh a ta ann an toil an t-sluaigh air am buntainn air falbh, agus bithidh iad air an deanamh toileach. Ni na briathran " thig iad" iad toileach a' thighinn do t-ionnsaidh.

Esan a chitheadh Pol ann an teas meadhon a chuthaich an aghaidh Chriosd, a shoisgeil, agus a shluaigh, 's gann a shaoileadh e gum biodh e na fhear leanmhuinn Chriosd gu bràch : gu h-àraidh a thaobh nach b'ann an aghaidh a chogais a bha e ga'n geur-leanmhuinn, shaoil

leis gu dearbh gum bu chòir dha an nì sin a rinn e a dheanamh. Ach chi sinn ciod a's urrainn "Thig iad" a dheanamh, 'nuair a thig àm a cho lonaidh air a pheacach cheannairceach. Bha e na shaigheach taghta a thug an t-Athair do'n Mhac; agus an uair a' thainig an t-àm anns an robh "thig iad" gu ghabhail os-làimh, feuch ghéill e le h-ioghnadh, ballchrith agus urram, air ball dh' fhàs e toileach a bhi umhal do'n ghairm neàmhaidh!" Gniomh ix.

Ach nach robh iad so (mu'm beil thu a' leughadh an Gniomh ii.) glè fhad' air an aghaidh ann an droch-bheirt a chuir an làmhan agus an cridhe ann am mort Mhic Dhé, agus a chum a nochdadh nach robh duil ac' ri aithreachas a ghabhail am feast, air son an ciontan uabhasach, thuirt iad, "biodh fhuil oirnne agus air ar sliochd!" ach am faod an rag-mhuinealachd riaghladh? Am feum iad a bhi air an cruadhachadh a chum an sgrios féin le ar-a-mach an toil cheannlaidir féin? Cha'n fhaod, cho liugha dhiù so sa thug an t-Athair do Chriosd "thig iad," aig an àm iomchaidh. Bristidh "thig iad" a mach nam measg, gabhaidh an gealladh iomlan os-làimh iad, an sin thig iad gu dearbha, a' glaodhaich a mach ri Peadar agus ris a' chuid eile de na h-abstoil. "Fhearabh agus a bhràithrean ciod a ni sinn?" Cha'n urrainn rag-mhuinealachd toil' dhaoine seasamh, am feadh a thuirt Dia gu cinnteach an t-atharrach: bheir "Thig iad" orra tighinn mar

chalmanan a chum an tùcaitean, agus sin mar an ceudna muinntir a bha a' cuir rompa nach tigeadh iad d'a ionnsaidh gu suthainn.

Labhair an Tighearna ri Manaseh agus r'a shluadh tre na faithean, ach an d'éisd Manaseh? Cha d'éisd. Ach an tàr Manaseh a dhol as mar sin? Cha tàr e. Uime sin is aon e de'n bhuidhean a thug an t-Athair do'n Mhac. Fadheòigh ghabh "thig iad" os-làimh e agus thainig e gu dearbh, thainig e a' cromadh agus ag ùmhlachd ag achanaich ris an Tighearna agus nochdadh tròcair dha. 1 Eachd. vii. 14.

Rinn an gadaich air a chroich air tùs, maille ri chompanach sgeig air Iosa, ach b'aon e a thug an t-Athair dha, uime sin thug "thig iad" buaidh air agus cho luath sa bhuin éifeachd a' gheallaidh iomlain ris chuir e a sgeig air chùl, agus thoisich e ri achanaich air Mac Dhé tròcair a dheanamh air "A Thighearn" ars esan "cuimhuich ormsa 'nuair a thig thu a chum do rìoghachd." Mat. xxvii. 44. Luc. xxiii. 40—42.

*Conul.* 4. Thig iad (tha thu 'g ràdh) ach ciod ma bhios iad dall air chor is nach léir dhaibh an t-slighe? oir tha cuid air an cumail air an ais bho Chriosd, cha'n ann bho ragmhuinealachd an toile, ach bho dhoillearachd an inntinnean: A nise, ma bhios iad dall; cia mar thig iad?

*Freagairt.* Cha'n e sin a cheist, am beil iad dall? ach am beil iad ann an àite ruigeachd

do 'n ghealladh " Thig iad ?" ma tha, an Criosd sin a thubhairt " thig iad" bheir e sùilean no iùl daibh a threòraicheas iad da ionnsaidh féin.

Cha do chum dòrchadas nan Tesalonianach iad bho bhi nan " clann an t-soluis." " Thainig mis," ars a Criosd "a chum gu'm faiceadh iadsan a tha dall :" agus ma their e " Faicibh sibhse a dhallaibh aig am beil sùilean." Co bhacas e? Eph. v. 8. Eoin. ix. 39. Isa. xxxix. 18 ; xliii. 8.

Uime sin tha'n gealladh so mar thubhairt mi, na ghealladh broinn fharsuinn, aig am beil ann féin gach ni a tha feumail a chum a cholionadh, agus uime sin ged a bhiodh iad dall, tha " Thig iad" cho comasach sa' b' àbhaist, agus do ghnà ag ràdh " Thig iad am' ionnsaidh." Air an aobhar sin thubhairt e rithist, " Agus stiùraidh mi na doill air an t-slighe nach b' aithne dhaibh tro cheumaibh air nach robh iad eolach treòraichidh mi iad, ni mi an dorchadas na sholus rompa agus ni mi slighean fiara dìreach : na nithe so ni mi air an son agus cha tréig mi iad." Isa. xlii. 16.

Thugaibh fainear! Bheir mi orra tighinn ged bhi iad dall, bheir mi iad air slighe nach eòl daibh ; air an aobhar sin " thig iad am' ionnsaidh."

*Conul.* 5. Ach ciod ma bhuanaich iad tuileadh a's fada ann am peacadh agus gu'n d'rinn siad iad-féin ro-ghràineil, agus gum beil iad nan luchd-treòrachaidh pheacach eile chum

peacachadh sa mhachair, am bailtean no an teaghlaichean ?

*Freagairt.* Cìod ma ta? An cuir sin grabadh, no éis air oibreachadh "Thig iad?" cha chuir, an uil' ea-ceartan agus pheacadh, ma chaidh an tabhairt leis an Athair do'n Mhac a chum an tearnadh, no éis air a' ghealladh gu bhi air a cho-lionadh orra. "Anns na lathaibh so, aig an àm ud," ars an Tighearna, "iarrar aingidheachd Israeil, agus cha bhi i ann agus Iudah, ach cha bhi i r'a faotainn." (Ier. i. 20.) Cha'n ann a thaobh nach robh ea-ceartan annta; oir bha iad lan ea-ceartan, (2 Eachd. xxxiii. 9. Esec. xvii. 48,) ach thug Dia mathanas dhaibh agus chuir air falbh an lochdan le buaidh a gheallaidh iomlain, trid am beil iad air an toirt do Chriosd a chum an tearnadh ; "agus glanaidh mi iad on uile aingidheachd leis an do chiontaich iad am aghaidh, agus maithidh mi an uile lochdan leis an do pheacaich iad agus leis an d' rinn iad ceannairc am aghaidh, agus bithidh a chathair so dhomhsa na h-ainm sòlais, na moladh agus na maise am measg uile chinneach na talmhuinn a chluinneas gach uile mhath a ni mise dhaibh, agus bithidh eagal agus crith orra airson an uile mhathais, agus airson an uile shoirbheachaidh a dheonaicheas mise dhaibh." Ier. xxxiii. 8, 9.

*Conul.* 6. Ach mar a bi creideamh agus aithreachas aca, cia mar a thig iad?

*Freagairt.* An Tì a thubhairt " thig iad" ni Esan math a ghealladh, bithidh creideamh agus aithreachas air a thoirt dhaibh, oir feumaidh " thig iad" a bhi air a cho-lionadh orra.

*Anns a' cheud àite.* Bidh creideamh air a thoirt dhaibh " Fagaibh mi fòs ann ad mheadhon sluagh an-shocrach agus dìblidh, agus cuiridh iad an dòchas ann an ainm an Tighearna: Bithidh freumh Ise *ann* agus an tì a dh'éireas suas chum uachdaranachd a bhi aig air na cinnich, annsan cuiridh na cinnich an dòchas." Seph. iii. 12. Rom. xv. 12.

*Anns an dara h-àite.* Bithidh aithreachas aca. Tha e air àrdachadh a chum aithreachas a thabhairt. " Thig iad a' gul agus a'g iarraidh an Tighearna Dia" agus a rithist, " Thig iad le gul agus caomhalachd agus ni mis an treòrachadh." Gniomh. v. 30. Ier. xxxi. 9.

Dh'innis mi roimhe so, gum beil aig a' ghealladh iomlan gach uile ghealladh cumhnanta na bhroinn féin, maille ris gach ni tha feumail dhaibh-san a tha na earbsa, agus feumaidh sin a bhi mar sin, oir ma tha " thig iad" na ghealladh iomlan, mar gun teagamh a tha e, feumaidh e uime sin a bhi air a cho-lionadh orrasan uile da'm buin e. Tha mi g ràdh gum feum e bhi air a cho-lionadh mas a h-urra Dia le gràs agus a lan-thoil a cho-lionadh. Osbarr, a thaobh gur aon ni a bhi tighinn agus a creidsinn, (Do réir Soisgeil Eoin vi.

35.) "an ti a Thig am' ionnsaidh-sa, cha bhi acras gu bràth air," &c.

Nise 'nuair a thubhairt e "Thig iad" is e sin an aon rud ri ràdh creididh iad, agus mar sin gun gabhadh iad aithreachas a chum sabhaladh an anamanan. Uime sin cha'n urrainn an cion gràis agus aithreachais gealladh Dhé fhagail neo-éifeachdach, a thaobh gum beil lànachd anns a' ghealladh so na bheir do ghealIaidhean eile na tha iad ag iarraidh, no tha sùil aca r'a fhaotainn. Bheir mise càil dhaibh agus bheir mìse dhaibh mo Spiorad, bheir mi dhaibh aithreachas agus bheir mi dhaibh creideamh. Tabhair na briathran so fainear: "Ma tha duine sam bith ann an Criosd as *creutair nuadh e*;" a thaobh nach urrainn neach sam bith duine chruthachadh ach Dia. Ni Dia gu dearbha iad nan *creutairean nuadha.* "Feuch" ars' esan "ni mi gach uile *ni nuadh*;" agus mar sin a bhios an deigh na thubhairt e, is creutairean nuadh *iad* "agus is ann bho Dhia a tha na h-uile ni." Se sin, tha na h-uile chreutairean nuadha air an deanamh nuadh le oibrichean eugsamhail Spioraid nan gràs is e Dia." 2 Cor. v. 17, 18.

*Conul.* 7. Ach cia mar sheachnas iad na bairealan cunnardach agus damnaidh a tha coltach ri sgeirean agus beo-ghainmheach nan laidhe air an t-slighe air am beil iad a' triall?

*Freagairt.* Gu dearbh is linn mhearachdach

an linn so, ma bha linn mhearachdach riabh air an t-saoghal, am feadh nach eil iad ag tabhairt fainear gibht an Athar do'n Mhac agus an sin a tighinn da ionnsaidh Tha àireamh lionmhor de na briathran "thig iad," anns a Bhioball a ni greim orra, gidheadh, bithidh iad air an trom bhualadh leo agus air uairean a tilgeadh cheap-starraidh nan rathad a chumas iad car ùine air an ais bho Easbuig an anma, ach cuiridh "Thig iad" so fa-sgaoil, na slabhruidhean agus na geamhlaidh anns am beil a mhuinntir a tha air an tabhairt do Chriosd air an ceanghal, agus "thig iad" a chionn gun tubhairt e gun tigeadh iad da ionnsaidh.

Gu dearbh tha mearachdan coltach ris an t-sriopaich mu'm beil sibh a' leughadh ann an leabhar nan Gnàth-fhacal, a tha na suigheachan sa' chathair, a' ghairm orrasan a bhios a dol seachad air an t-slighe a' gabhail direach rompa (Gnà. ix. 13—16.) ach an aiteam mar a thubhairt mi a' tha air an tabhairt do'n Mhac leis an Athair, a chum an tearnadh, bithidh iad latha eigin air an sàbhaladh leis na briathran so: "Thig iad am' ionnsaidh."

Mu thimchioll na h-aiteam uduime sin, thubhairteadh—treòraichidh Dia iad le shùil, le chomhairle, agus le spiorad ann an sligbe na sìthe, ri taobh nan sruth uisg' agus a chum na h-uile fhìrinn. (Salm. xxxii. 8; lxxiii. 24. Eoin. xvi. 13. Luc. i. 79. Isa. xlvii. 10.) Uime sin am fear aig am bi a shamhail sin de

threòraiche (agus gach ni a thug an t-Athair do Chriosd) seachnaidh e na cunnardan ud, cha téid e air seacharan air an t-slighe, seadh, ged a bhiodh e na amadan gòrach, cha téid e air seacharan (Isa. xxxv.) oir ma thiomchioll a lethid so do neach, chaidh a' ràdh:—" Agus cluinnidh do chluasan facal o 'd chul-thaobh, ag ràdh, so an t-slighe, gluaisibh innte 'nuair a thionndaidheas sibh a chum na làimhe deise no chum na làimhe clìthe." Isa. xxx. 21.

Bha gadaichean agus luchd-reubainn ann roimh theachd Chrìosd, mar th' ann an diugh, " ach" ars' esan, " cha d'éisd na caoirich r'an guth."

Ach c'arson nach d'éisd iad? a chionn gun robh iad fo chùmhnanta nam briathran " thig iad," an gealladh iomlan, aig an robh ann féin de ghràs ri bhairigeadh orra na dh'fhàg iad comasach eadar-dhealachadh a chuir eadar guth an nàmhaid agus an aodhaire. " Eisdidh mo chaoirich mo ghuth." Ach cia mar thainig iad gu chluinntin? Dhaibhsan thugadh comas aithnichidh agus cluinntinn. Eoin. x. 8—16; v. 25. Eph. v. 14.

Osbarr, tha briathran soilleir a' chinn-teagaisg ag ullachadh, gach ni an aghaidh nan nithe ud; oir ars esan; " Gach ni a bheir an t-Athair dhomhsa thig e am' ionnsaidh." 'Se sin, cha churear an éis as lugha orra, ni mò dh'fhanas iad an àit' air bith gus an tig iad " am' ionnsaidh."

" Thig iad am' ionnsaidh." Tha ni's mò

air a' chiallachadh leis na briathran so, (na tha air a labhairt,) dà aobhar mu'm beil iad a' tighinn da ionnsaidh.

*Anns a' cheud àite.* Tha ann an Criosd lànachd gach uile fhoghantais a ta feumail a chum ar deanamh sona.

*Anns an dara h-àite.* Iadsan a thig da ionnsaidh a rìreadh tha iad a' tighinn chum is gu'm faigh iad sin bho làimh.

Air son a' cheud aobhair dhiu so, tha ann an Criosd lànachd uil-fhoghantais, de gach ni a tha feumail chum ar deanamh làn-shona, uaidhe sin chaidh a ràdh :—" Oir be deagh thoil *an Athar* gun còmhnaicheadh uil' iomlan achd annsan." (Col. i. 19.) Agus a rithist, " as a lànachd-san fhuair sinn uile, gràs air son gràis" (Eoin. i. 16.) Ta e mar an ceudna air a ràdh ma thiomchioll, gum beil a shaibhreas do-rannsaichte. " Saoibhreas Chriosd, nach feudar a rannsachadh." (Eph. iii. 8.) Cluinn mar labhair e uime féin : " Is fear mo thoradh na òr, eadhon na òr fiorghlan agus mo theachd-a-stigh na airgead taghta, air slighe a cheartais treòraichidh mi, ann am meadhon ceumanan a bhreathanais : chum gun toir mi orrasan le'n ionmhuinn mi maoin a shealbhachadh, agus lionaidh mi an ionmhasan." Gnàth. viii. 19—21.

So gu coitcheann, ach ni's ro shonraichte.

*Anns a' cheud àite.* Tha 'n solus sin ann an Criosd a tha làn-fhoghainteach chum an toirt

a mach a buillsgean gach dorchadais anns an tuit, agus anns an cailltear gach aiteam, ach iad-san a mhain a thig da ionnsaidh. "Is mise solus an t-saoghail" ars' esan, "an tì a leanas mise cha shuibhail e an dorchadas ach bithidh solus na beatha aige." (Eoin. viii. 12.) Tha 'n duine gu nadurr ach ann an dòrchadas gun fhios aige c'àite an triall e oir dhorchaich doilleireachd a shùilean, agus cha chomasach do ni air bith ach Iosa Criosd a mhain, duine threòrachadh ás an dorchadas so. Cha'n urrainn cogais nadurrach a dheanamh, cha'n urrainn na deich àintean ged robh iad ann an cridhe duine a' dheanamh : Buinidh an t-shochair sin a mhàin do dh' Iosa Criosd.

*Anns an darra h-àite.* Tha beatha ann an Criosd nach eil r'a fhaotainn ann an àit' air bith eile, (Eoin. v. 40.) beatha mar bhuaidh anns an anam, leis am bi e air fhagail comasach an ni sin a dheanamh tridsan a bhios taitneach le Dia. Esan a chreideas ann-san (no thig) ars esan ; mar thabhairt an Sgriobtur. "A mach as a bhroinn sruthaidh aibhnichean de dh'uisge beò," (Eoin. vii. 38.) As eugmhais na beatha so tha 'n duine marbh, co dhiù a ta e math no olc. Se sin math na bhaireil féin no ann am beachd dhaoin' eile. Cha'n eil beatha fhior agus shuthainn ann ach na tha annams a ta *labhairt* anns a' cheannteagaisg.

Tha mar an ceudna beatha r'a fhaotainn dhaibhsan a thig da ionnsaidh le creideamh na fheoil agus na fhuil, " esan a dh'itheas mise bithidh e mar an ceudna beò tromham-sa." Eoin. vi. 57.

Agus is beatha i so an aghaidh a bhàis sin a thig tre chiont a pheacaidh agus mhallachd an lagha fo am beil gach duine na laidhe, agus fo am féum iad a bhi gu siorruidh mar a h-ith iad mise a ta labhairt anns a' cheann teagaisg.

" Ge be air bith a gheibh mise gheibh e beatha, agus dol as bho na bhàs shiorruidh, agus on léir-sgrios leis am biodh e air a shlugadh suas as m' aonais." Gnàth. viii.

Cha'n eil ni sam bith cho miannach le duine fo dhìteadh bàis ri beatha, agus is ann á so a mhàin a ta beatha r'a fhaotainn, se sin beatha shiorruidh tha ann na Mhac, annsan a thubhairt anns a' cheann-teagaisg: " Gach ni bheir an t-Athair, dhomhsa, thig e am' ionnsaidh."

*Anns an treas àite.* Is ann tridsan a ta labhairt anns a' cheann-teagaisg, a mhain a gheibh peacaich bhochda dh'ionnsaidh an Athar, agus a ghabhas an t-Athair riu a thaobh a ghlòir agus fhìreantachd ni leis am beil e dha thaisbeanadh ciatach agus gun smal na lathair; agus cha'n eil slighe eil ann ach trid-san chum tighinn a dh'ionnsaidh an Athar. " Is mis," ars esan, " an t-slighe agus an fhìrinn agus a bheatha, cha tig aon neach a chum an Athar ach tromham-sa,' (Eoin. xiv.

6.) Tha gach slighe eile gu Dia marbh agus damnaidh. Tha ainglean an sgrios na'n seasamh le claimhean lasarach anns gach slighe eile chùm daoine chumail bho lathair, (Gen. iii. 24.) Tha mi 'g ràdh gach slighe eile ach trid-san a mhàin.

" Is mis' an dorus," (ars esan) " ma théid duine sam bith a steach tromham-sa bithidh e tearuinnte." Eoin. x. 1, 2.

Is e an Tì a ta labhairt anns a cheann-teagaisg an aon neach a mhain as urrainn sìth bhuan agus shuthainn a thoirt seachad. Uime sin, thubhairt e, " bheir mise mo shìth dhuibh" ni is ē sìth ri Dia. Sìth cogais, agus sin an t-sìth a ta buan-mhaireannach, sìth a ta gun samhail d'i ann, " Cha'n ann mar bheir an saoghal sìth dhuibh a bheir mise sìth dhuibh" oir cha'n eil sìth an t-saoghail ach feolmhor agus diumbuan, ach tha mo shìth-sa spioradail agus siorruidh : uime sin tha i air a gairm sìth Dhé a tha dol thar gach uile thuigse.

*Anns a' cheathramh àite.* Aig an Tì a ta labhairt anns a' cheann-teagaisg tha fòghnadh de na h-uile ni a ta fior spioradail agus math chum miann gach anam ciorcach a shàsachadh. Sheas Ios' agus ghlaodh e ag ràdh " ma tha tart air neach sam bith thigeadh e am' ionnsaidh-sa, agus òladh e." (Eoin. vii. 37.) " Bheir mi dhaibh-san air am beil tart do thobar na beatha gu saor." Taisb. xxi. 6.

*Anns a' chuigeamh àite.* Maille ris an Tì a

ta labhairt anns a' cheann-teagaisg tha cumhachd a mhuinntir a thig da ionnsaidh a dh' iarraidh tearmuinn a' dheanamh coilionta, a dhion, agus a shaoradh. "Thugadh dhomhsa gach uile chumhachd air nèamh agus air talamh." Matth. xxviii. 18.

Dh' fhaodainn gu leòir dhiù so ainmeachadh. —Ach

*A rithist.* Tha iadsan a thig a rìreadh da ionnsaidh uime sin a' tighinn, a chum is gum faigh iad na nithe ud o làimh. Tha iad a' tighinn a dh'iarraidh soluis, tha iad a' tighinn a' dh'iarraidh beatha. Tha iad a' tighinn a' dh'iarraidh réite ri Dia. Tha iad a' tighinn a' dh'iarraidh sìthe; tha iad a' tighinn a chum as gum bi an anmanan air an sàsachadh de nithe matha spioradail, agus a chum gum bi iad air an dion leis-san, bho gach damnadh spioradail agus siorruidh, agus is esan a mhàin a ta comasach gach ni dhiu so a thoirt dhaibh chum co-lionadh an lan-éibhneis, ni, mar an ceudna a gheibh iad 'nuair a thig iad da ionnsaidh. Tha so lan-dhearbhta.

*Anns a' cheud àite.* Bho dhearbhadh soilleir na buidhne thainig cheana da ionnsaidh-san. "Air dhuinn a bhi air ar fireanachadh tre chreideamh, tha sìth againn ri Dia tre ar Tighearn Iosa Criosd, tre am beil againn mar an ceudna slighe gu dhol a steach tre chreideamh chum a' ghràis so anns am bheil sinn nar

seasamh agus a ta sinn a' deanamh gàirdeachas an dòchas glòire Dhé." Rom. v. 1, 2.

*Anns an dara h-àite.* Tha e làn-chomhdaichte mar an ceudna, am feadh a chumas iad an sùilean air-san nach iarr iad gu bràch a mhùthadh air son cuspair eile, agus nach mò a bhios iad air son ni sam bith a chuir ris a chùm deanamh suas an éibhneis spioradail. "Na leigeadh Dia," arsa Pol, "gun deanainnse uaill ann an ni sam bith ach crann-ceusaidh ar Tighearna Iosa Criosd." "Ach na nithe a bha nam buannachd dhomh mheas mi iad sin nan call air son Chriosd, seadh, gun amharas agus tha mi a' meas nan uile nithe nan call air son ro-oirdheirceis eolais Iosa Criosd mo Thighearna air son an d' fhuilig mi call nan uile nithe, agus tha mi a meas gur aolach iad chum gun coisninn Criosd agus gu faighir mi annsan gun m'fhireantach féin agam a ta o'n lagh: ach an fhireantachd sin a ta tre chreideamh Chriosd, an fhireantachd a ta o Dhia tre chreideamh." Phil. iii. 7—9.

*Anns an treas àite.* Tha e còmhdaichte mar an ceudna, le cho ro dhéigheil sa' tha iad air muinntir eil a bhi a' compairteachadh de'n bheannachd. "A bhràithrean," arsa Pol, "is e dùrachd mo chridhe agus m'ùrnaigh ri Dia as leth Israel gum feud iad a bhi air an tearnadh." Le sin air a' cheart dòigh anns am beil dùil aige féin a bhi air a thearnadh, mar a thubhairt e a rithist ris na Galatianaich. "A

bhràithrean guidheam oirbh bithibh mar a ta mise, oir a ta mise mar a tha sibhse." Se sin, a ta mi am pheacach mar sibhse. 'Nise guidheam oirbh iarraibh beatha mar a ta mise ga h-iarraidh. Mar gun abradh e :—Tha fòghnadh aig an Tighearn Iosa dhomhsa, agus dhuibhse.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha e soilleir m'ar an ceudna leis a bhuaidh-chaithream a tha cuid de dhaoine deanamh thar an uile nàimhdean, araon corporra agus spioradail, " A nis" arsa Pòl, " buidheachas do Dhia a ta ghnà a toirt oirnne buadhachadh ann an Criosd." Co sgaras sinn bho ghràdh Chriosd," agus a rithist, " O ! bhàis c'àite am beil do găth ? O ! uaigh c'àite am beil do bhuaidh ?"—'Se găth a' bhàis am peacadh, agus is e neart a pheacaidh an lagh. " Ach glòir do Dhia a thug dhuinne buaidh trid ar Tighearna Iosa Criosd." 2 Cor. ii. 14. Rom. vii. 35. 1 Cor. xv. 55, 56.

*Anns a' chuigeamh àite.* Tha e soilleir mar an ceudna, a thaobh gum bheil iad air an deanamh leis a ghlòir sin, a fhuair iad annsan anns gach masladh a b'urrainn an diabhol agus ifrinn a dhealbh nan aghaidh a chum a thoirt orr' fhulang esan a thréigsinn. Agus a rithist, " Co a sgăras sinn bho Chriosd, an dean triobl-aid, no àmghar no geur-leanmhuinn, no gort, no lomnocht no cunnart, no claidheam ? mar a ta e sgrìobhta air do sgàth-san mharbhadh sinn, ré an latha, tha sinn air ar meas mar

chaoirich a chum an casraidh. Nidheadh anns gach uile ni dhiù so thug sinn tuileadh as buaidh tridsan a ghràdhaich sinn, oir a ta làn-dhearbhachd againn nach bi bàs no beatha, no aingeal no uachdaranachd, no cumhachd, no nithe a ta lathair no nithe a ta ri teachd, no airde, no daoimhne, no creutair sam bith eile comasach air sinne sgaradh o ghràdh Dhé a ta ann an Iosa Criosd ar Tighearna." Rom. viii. 38, 39.

"Thig iad am' ionnsaidh." O! a' ghlòir tàladh cridhe a ta ann an Iosa Criosd, an uair a thasa ga fhaicinn a' tarruinn a' phobuill so g'a ionnsaidh, a thug an t-Athair dha, uime sin thubhairt a' mhuinntir a thainig ga ionnsaidh o shean gum be so an ceann-fàth mu'n tainig iad, "Agus chunnac sinne a ghlòir, mar ghlòir aon Mhic an Athar. (Eoin. i. 14,) agus is e'n t-aobhar nach tainig muinntir eile gus na bhàsaich iad nam peacannan nach d'fhuair iad fradharc air a ghlòir. "Ach ma tha ar soisgeuilne folaichte, is ann dhaibhsan a ta caillte tha e folaichte anns an do dhall dia an t-saoghail so inntinn na dream nach eil 'n-an creideich air eagal gun deallraicheadh orra solus Soisgeul ghlòrmhor Chriosd neach is e iomhaigh Dhé." 2 Cor. vi.

Tha uime sin glòir éibhneis cridhe ann an Iosa Criosd 'nuair a dh' fhoillsichear i a thàirneas an sluagh da ionnsaidh. Uime sin, le "Thig iad am' ionnsaidh" faodaidh Criosd a

chiallachadh an uair a dh' fhoillsichear a ghlòir, an sin gu'm feum iad tighinn. Uime sin mar thig na' fior iompachain air an taiseachadh agus a' gul le làn-mhothachadh air an truaill-eachd féin, tha e mar an ceudna air a ràdh a rithist. " Agus pillidh saor dhaoine an Tigh-earna, agus thig iad gu Sion le caithream agus aoibhneas siorruidh air an cinn gheibh iad gàirdeachas agus aoibhneas agus teichidh bròn agus osnaich air falbh." Se sin air faicinn sealladh de ghlòir a ghràis sin, a ta ga nochdadh féin daibh a nis' ann an gnùis an Tighearn Iosa Criosd, agus anns an dòchas a ta nis aca a bhi maille ris anns na phàilliunean nèamhaidh. Uime sin tha e air a ràdh a rithist. " Mar so pillidh muinntir shaorta an Tighearna, agus thig iad gu Sion, le h-iolaich agns bithidh aoibhneas bith-bhuan air an ceann agus gheibh iad aoibhneas agus subhachas, agus teichidh mulad agus caoidh air falbh." " Bheireir iad le h-aoibhneas, agus le gàirdeachas theid iad a steach do lùchairt an rìgh." Isa xxx. 10; li. 11. Salm. xlv. 15.

Tha uime sin glòir thàladh cridhe anns an Tìghearna Iosa Criosd, an uair a theid fhoill-seachadh, a dh'ùmhlaicheas an cridhe do'n fha-cal, agus a bheir oirnn a thighinn da ionnsaidh san.

Tha e air a ràdh m'a Abraham an uair a bha e chomhnaidh ann am Mesoptamia gu'n d' fhoillsich Dia na glòire e-féin dà, ag ràdh

" rach a mach ad do thìr féin (Gniomh. vii. 2 3.) Agus ciod an deigh sin? chaidh e air falbh o thaigh agus o chàirdean, agus cha b'urrainn an saoghal gu léir a chumail. Nise mar tha'n Salmadair ag ràdh: " Co e rìgh na glòire?" Tha esan a freagairt, " An Tighearna treun an cath." Agus co tha sin, ach esan a sgrios smachd agus cumhachd an uair a bha e'n crochadh air a' chrann, a' deanamh buaichaithream tharta? Uime sin thubhairt e m'a Abraham, " chunnaic e a latha,' seadh, ars esan ris na h-Iudhaich, " Rinn bhur n Athair Abraham gàirdeachas ri mo latha-sa fhaicinn, agus chunnaic se e agus rinn e aoibhneas." Salm. xxiv. 8; Col. ii. 14, 15; Seum. i. 1; Eoin. viii. 56.

Gu dearbh tha'n duine feolmhor fa-dheoigh ag ràdh na chridhe " Cha'n eil sgéimh no grinneas ann an Criosd a chum gun amhairceamaid air, ach tha e breugach, tha e g' ràdh so a thaobh nach fac e riabh e, ach iadsan a sheasas ann a thaigh agus a dh'amhairceas air tro sgàthan fhacail le còmhnadh a Spioraid naoimhe, innsidh iad dhut nithibh eile, " Ach air bhi dhuinne uile, " ars iadsan, " le aghaidh gun fhalach ag amharc mar ann an sgàthan air glòir an Tighearna tha sinn air ar n-atharrachadh chum na h-iomhaigh cheudna, o ghlòir gu glòir," Tha iad a' faicinn glòir ann a phearsa, glòir ann a thuigse, glòir ann an luach fhala, agus glòir ann an iomlanachd fhìreantachd.

Seadh glòir dhrùdhadh cridhe, agus mhilseachd cridhe, agus a mhùthadh cridhe. Isa. liii. 1—3; 2 Cor. iii. 17, 18.

Gu dearbh tha glòir air a chòmhdacha le sgàile agus cha'n urrair a faicinn ach mar tha i air a foillseachadh leis an Athair. (Mat. xi. 27.) Tha e air a sgàil-chòmhdacha le feoil, agus le ilseachd ginmhuinn on fheoil leis an tarcuis agus leis a mhasladh a bha ga leanmhuinn anns an fheoil, ach iadsan a's urrainn le solus Dhé sealltuinn tro na nithibh so chi iadsan glòir ann, glòir a thàirneas an cridheachan da ionnsaidh.

Be Maois mac uchdmhacaichte nighean rìgh Pharoh, agus theagamh gum biodh e na rìgh fa-dheòigh nam biodh e air buanachd ni b' fhaide sa' chùirt, ach cha deanadh e sin, C'arson? chunnaic e am barrachd anns a' chuid bu shuaraiche de Chriosd (ma dh'fhaodas mi a chainnt sin a chleachdadh) na chunnaic e anns a chuid a b'fhearr de dh'ionmhas na h-Eipheit. " Dhiult e bhi air a ghairm na mhac do nighean Pharoh a roghnachadh àmghar fhulang maille ri sluagh Dhé roi' shòlas a pheacaidh a mheall-tuinn rè seal: a meas gum bu mhò an saoibhreas masladh Chriosd na uile ionmhas na h-Eiphit, oir bha sùil aige ris an luach saoithreach, thréig e an Eiphit gun eagal a bhi air ro chorraich an rìgh. Ach co a thug a dhànachd dha na rinn sin? Dh'fhuilig e thaobh gun robh sealladh-aig air-san a tha-labhairt anns a' cheann-teagaisg, dh'fhuilig e thaobh e bhi ga fhaicinn-

sa tha do-fhaicsinneach, Ach tha mi ag ràdh, an tug sealladh de dh' Iosa, air falbh cridhe Mhaois bho chrùn agus bho rìoghachd? nach fac e leis an t-sealladh sin, ni's mò annsan na bha r'a fhaicinn annta-san? Eabh. xi. 24—26.

Uime sin, an uair a thubhairt e " Thig iad am' ionnsaidh." Tha e ciallachadh gum faic iad sealladh air glòir a' ghràis sin a ta ann-san, agus tha sgéimh agus glòir an nì sin de lethid a bhuaidh agus gu'n co-éignich, agus gun teann-sparr e le deothas nèamhaidh cridheachan na muinntir sin a tha air an toirt dhà.

Cha robh Maois, ma na labhair e roimhe, na leanabh an uair a bha e cho mòr air a lionadh le sgéimh glòir an Tighearna so: bha e dà-fhichead bhadhna dh'aois, uime sin, air dha bhi na dhuine bha e comasach gach ni a bhreithneachadh air chòir, agus saibhreas na h-Eiphit a mheas a réir a luach, ach mheas e an saibhreas sin, agus glòir na h-Eeiphit mar ni nach b'fhiach bunntainn ris 'nuair a fhuair e fradharc air an Tighearna Iosa Criosd. Tha muinntir an t-saoghail aingidh so a' saoilsinn, gur leoir sòlasan nèimhe chum lionadh cridhe na h-aiteam, aig nach eil nìthe matha an t-saoghail so a chùm tlachd a' ghabhail annta; air neo, amadanan aig nach eil de thùr no ghliocas na ghabhas tlachd annta. Ach innseam-sa' dhaibh, gun robh daoine anns gach àirde agus inbh a bha air an lionadh le glòir an Tighearna Iosa, agus a chuir cùl ris gach nì a chum a lean-

tuinn, mar Abel, Seth, Enoch, Noah, Abraham, Isaac, Iacob, Maois, Samuel, Daibhidh, Solamh : agus co nach cuireadh, aig am biodh de chiall no ghras na bhlaiseadh air nithibh nèamhaidh ! gu dearbha cha'n urrainn neach sam bith do'n nochd e glòir a ghràis seasamh air ais uaidhe, no cumail a mach na aghaidh. " An Ti a thig cha tilg mi air chŏr sam bith a mach e."

Leis na briathran so tha ar Tighearna Iosa Criosd a' cuir an céill mòr mhathas a nàduir, do'n pheacach a tha tighinn. Thubhairt e roimhe " thig iad" agus tha e toirt dearbhachd gun gabh e riubha gu suilbhear, ach, leig leam facal no dhà a' labhairt ris a' ghealladh so.— " An tì a thig cha tilg mi air chor sam bith a mac e." Feudaidh cuid a ràdh, " C'àit' am beil e air a chòmhdach gum beìl tròcair Chriosd da'r taobh an earbsa ri ar *tighinn*, ma tha, tha ar sàbhaladh le Criosd air chumha, no air chùmhnanta, ma thig sinn 's e air beatha, agus mar tig cha'n e, (no ma thig sinn gabhair rinn, agus mar tig cha ghabh) Tha sin, air a lan fhoillseachadh leis an fhacal, Tha'n gealladh air a shonsan a mhàin a thig, " An tì a thig." Tha mi freagairt gum beil an " tighinn" anns na briathran so air ainmeachadh mar chùmhnanta, a' faotainn a staigh a dh'ionnsaidh beatha, an e sin an nì a ta air a ghealltainn ? 'Se, air a chodhunadh a bhi air a thoirt gu crìch annainne leis a' ghealladh. Anns na briathran ma dheir

eadh so tha e air iarraidh oirnne tighinn air gach cŏr, agus anns na briathran roimhe sin gum beil gràs a bheir oirn' a thighinn, gu cinnteach air a ghealltain dhuinn, " gach ni a bheir an t-Athair dhomhsa thig e am' ionnsaidh agus an tì a thig cha ti.g mi air chor sam bith a mach." Thig sinn gu Criosd a thaobh gun tubradh " gun tigeadh sinn," a thaobh gum beil e air a thoirt dhuinn gun tig sinn, mar sin tha'n cumhnanta th' air a labhairt le Criosd anns na briathran ma dheireadh, air a ghealltainn gu cinnteach anns na briathran roimhe. Agus gu dearbha, cha'n eil anns an tighinn a tha so air a shònrachadh ach éifeachd thig iad am' ionnsaidh. " Thig iad am' ionnsaidh, agus cha tilg mi air chor sam bith a mach iad."

" *An tì a thig*"—Cha dubhairt Esan *an tì a thainig*, ach " esan a thig."

Chum labhairt ma na briathran so :—

*Anns a' cheud àite.* Gu coitcheann.

*Anns an dara h-àite.* Nis ro shònraichte.

Gu coitcheann; tha iad a cur nan ceithir nithean so gu'r cuimhne.

*Anns a' cheud àite.* Gu'm beil Iosa Criosd ag earbsa ás an sin, a thaobh is gun tug an t-Athair a shluagh dha, is gum bi iad comasach air tighinn da ionnsaidh. " Agus an tì a thig;" agus co a b'urrainn a ràdh, tha fios agam a chionn is gun tugadh dhomhs' iad gum bi e soirbh dhaibh tighinn am' ionnsaidh. Cha tubhairt esan ma thig iad, no tha mi a' smaoin-

teach gun tig iad', ach "an tì a thig." Leis na briathran so, uime sin, tha e a nochdadh dhuinn gun dheasaich se e-fein chum am pobull a thug an t-Athair dha los an tearnadh a ghabhail da ionnsaidh, Tha mi g ràdh a rithist gu'n d' ullaich se e-féin a chum an gabhail da' ionnsaidh agus dh' fhosgail e a bhroilleach a chum an gabhail, agus sheas e le gàirdeanan sgaoilte chum an iathadh na ghlacaibh.

*Anns an dara h-àite* Tha Criosda mar an ceudna cuir an céill leis na briathran so, gum beil lan-fhios aige féin, co iadsan a chaidh thoirt dha, cha'n ann le an tighinn da ionnsaidh, ach a thaobh iad a bhi air an toirt dha. "Gach ni a bheir an t-Athair dhomhsa thig e am' ionnsaidh agus an tì a thig," &c. bha fhios aige gum be an tì so aon de na bhuidheann a thug an t-Athair dha, agus uime sin ghabh e ris a chionn gun tug an t-Athair dha e (Eoin. x.) "As aithne dhomh mo chaoirich," ars esan, cha'n e iadsan aig am beil eolas air cheanna, ach iadsan a ta fathast tùr ain-eolach air, "Tha caoirich eil agam," ars esan, "nach buin do 'n chrò so." Cha'n ann de'n Eaglais Iudhaich, ach iad so a tha nan laidhe nam peacannan, eadhon, na Geinteileich fhiata gun ìul. Uime sin an uair a bha eagal air Pòl fuireach ann an Corinth, le eagal gun eireadh beud dha san àite sin. "Na biodh eagal ort," ars an Tighearna, Iosa Criosd,

" ach labhair agus na bi ad thost oir tha mòran sluaigh agam anns a' bhaile." (Eoin. x. 15. Gniomh. xxiii. 9, 10.) Cha robh am pobull mu'm beil an Tighearn a' labhairt ann an so, air a' meas leisean an uair sin, bho thoradh obair iompachaidh, ach le buaidh tiodhlac an Athar, on a thug esan dha iad ; uime sin bha Pòl gu fantuinn nam measg a chum briathar Dhé aithris dhaibh ; chum le 'labhairt-san gun oibricheadh an Spiorad Naomha gu h-éifeachdach air an anmaibh chum a thoirt orra tighinn da ionnsaidh-san aig an robh a chridhe agus anam ullamh gu gabhail riubha.

*Anns an treas àite.* Tha Criosd a' cuir an céill leis na briathran so, nach tig na's mò da ionnsaidh na tha air an toirt dha, leis an Athair : oir is e an tì ann an so a h-aon de an uile a bha air an ainmeachadh le Criosd roimhe so. " Gach ni bheir an t-Athair dhomhsa thig e am' ionnsaidh." Agus, " na h-uile *tì* de an uile sin, cha tilg mi air chor sam bith a mach." Dh'ainmich an t-abstol na briathran so, 'nuair a thubhairt e:—" Agus thug e dream àraidh gu bhi nan abstolaibh, dream eile gu bhi 'nam faithean, agus dream eile gu bhi 'nan soisgeulaichibh, agus dream eile gu bhi 'nan aodhairibh, agus 'nan luchdteagaisg chum nan naomh a dheasachadh, gu obair nam ministearlachd, a chum togail suas

cuirp Chriosd gus an tig sinn uile ann an aonachd a' chreideimh agus eolais Mhic Dhé, chum duine iomlan, chum tomhais airde lànachd Chriosd. Eph. iv. 11—13.

Tabhair fainear, mar anns a' cheann-teagaisg, tha e so a' labhairt mu na h-uile, gus an tig sinn uile. "Gach ni a thug an t-Athair do Chriosd." Tha so ni's faid' air a chur an céill a' chionn is gun ghairm e *gach ni dhiu so.* corp Chriosd; tomhas airde lànachd Chriosd ni leis am beil e ciallachadh an aireamh choitcheann a thugadh dha, se sin an fhior Eaglais thaghte a tha air a ràdh, is e a chorp agus a lànachd. Eph. i. 22, 23.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha Criosd leis na briathran so ni's faide nochdadh gum bi e lan-riaraichte le tiodhlac so an Athar dha. "Gach ni bheir an t-Athair dhomhsa thig e am' ionnsaidh, agus an tì a thig cha tilg mi air chor sam bith a mach e." Gabhaidh mi e dam' ionnsaidh gu cridheil agus le toileachas-inntinn. Tha iad a' nochdadh dhuinn mar an ceudna gum beil gràdh Chriosd ann an gabhail rinn cho farsuinn ri gràdh an Athar ann ar tabhairt seachad, ach chan eil ni's farsuinne, uaithe so tha e toirt taing dha air son an tiodhlaic. Agus mar an ceudna toirt taing dha air son e-fein agus a nithibh a chleth, bho 'n chuid eile de na h-aingidh. Matth. xi. 25. Luc. x. 21.

Ach a rithist, agus ni's ro-shonraichte.

" Agus (esan) a thig. Tha Criosd leis an fhacal so *esan* ag amharc air ais chum tiodhlac an Athar, cha'n ann ris an iomlan de'n tiodhlac, ach ris na h-uile esan de'n iomlan, mar gun abradh e cha'n eil mi a mhain a gabhail ri tiodhlac an Athar an coitcheanntas, ach tha spéis àraidh agam do gach aon diubh gu sònraichte, agus tearnaidh mi iad, chan e cuid, no chuid mhòr dhiù, ach na h-uile h-aon diu, na h-uile aiteal diu, cha bhi ladhar de'n iomlan air chall, no air am fàgail air chùl. Agus gu deibhinn, leis an sin, tha e ag aontachadh le toil an Athar, ni is e, do na h-uile nì a thug an t-Athair dha nach cailleadh e a bheag idir. Eoin. vi. 39.

" Agus esan." Rinn Criosd Iosa mar an ceudna leis an so, tiodhlac an Athar a roinn na earrannan de dh' iomadh esan (*se sin*, de na's liugha na aon esan) agus le e bhi labhairt mun timchioll mar aon, tha e cur an céill gum bì obair shonraichte air oibreachadh air gach aon diu 'nuair a thig an t-àm a dh' òrduich an t-Athair. " Agus tarlaidh anns an là sin, gun deann an Tighearna bualadh bho chlais na h-àibhne gu sruth na h-Eiphit ; agus tionaileir sibhe suas aon agus aon o chlann Israeil." So iadsan a bhios air an tional leis an Athair, a lion aon a's aon. Isa. xxvii. 12.

Tha e mar an ceudna cur an céill leis an so nach eil tairbh sam bith gu eiridh bho dhàimh no chàirdeas feòla bhi aig muinntir ri pearsa an tì sin a thug an t-Athair do Chriosd. Is e

esan a tha tighinn a mhain, a thugadh seachad, is e esan a tha tighinn a ni e fa-dheoigh a thearnadh, Tha muinntir a' saoilsinn, mòran á clann nan creideach, ach mar a h- e leanabh a' chreidich, a h-aon dhiùbhsan d'am beil còir air a' ghealladh, iomlan, cha'n e glaodh na muinntir so, no aon ni a's urrainn pàrant no leanabh a dheanàimh a's urra' còir a thoirt dhaibh air a' ghealladh so an Tighearna Criosd, an gealladh iomlan so.

"Agus esan a thig." Tha 'm buidhean a thug an t-Athair do dh' Iosa Criosd eugsamhail, cha'n eil iad uile de dh' aon inbh, no de dh'aon seòrsa. Tha cuid àrd, cuid iosal, cuid glic, agus cuid amaideach, tha cuid suairc agus umhal do'n lagh, tha cuid mi-naomh agus fuathach air féin agus air a shoisgeil. 'Nise feadh sa tha a' mhuinntir a thugadh dha cho eadar-dhealaichte bho chéile, agus a rithist, a thaobh gum beil e fathast ag ràdh. "Esan a thig cha tilg mi air chor sam bith a mach." Tha e leis an so g'ar tabhairt gu thuigsinn, nach eil e coltach ri duine a ni am mart a's fearr a thaghadh agus a ni am beathach as miosa fhàgail, ach bheir e leis esan a thug an t-Athair dha agus a thig da ionnsaidh, chamhùth se e, math air son uilc, no olc air son maith. (Leb. xxvii. 9, 10.) Ach gabhaidh se e mar a ta e agus sàbhailidh se anam.

Tha iomadh aingidh truagh air an toirt leis an Athair do dh' Iosa Criosd, ach cha'n

eil tàir air a dheanamh air a h-aon diubh, ni mò tha iad air an cuir air chùl !

Tha e air a ràdh ma thimchioll na muinntreach a thug an t-Athair do Chriosd gun, d' rinn iad na's miosa no na cinnich, gun robh iad 'nam mortairean, 'nam meirleich, 'nam pòitearan, 'nam buidhean neò-ghlan, agus de gach seòrsa luchd-uilc, ach ghabh e gu léir ga ionnsaidh iad, dh' ionnlaid se iad, agus shàbhail se iad. A's fìr shàmhla air an sin an neach truagh a tha air ainmeachadh anns an t-sè-amh caibidil deug de leabhar Eseciel : a bha air a thilgeadh a mach le gràin do'n mhachair air an latha 'rugadh e, ann an staid cho amhgarach is nach robh sùil ann a ghabhadh trus ris, no dheanadh caoimhneas sam bith dha, cha robh sùil sam bith ach esan a mhain a ta labhairt anns sa' cheann-teagaisg.

" Agus esan a thig." Biodh e cho dearg ris a' chorcur, tha cuid de dhaoine nam peacaich fhuil-dhearg, nam peacaich chorcur, peacaich air an dath dà uair : air an tumadh, agus air an tumadh a rithist mu'n tig iad a dh'ionnsaidh Chriosd. An tus' an t-aon a's déirge dhiu so? Labhair a mach a dhuine an tus' a lethid so de neach, am beil thu nis' a' tighinn chum Iosa Criosd a dh'iarraidh tròcair agus fireantachd a chum is gum bi thu air do dheanamh geal ann na fhuil, agus air do sgeudachadh le ionracas? na biodh eagal ort á aon ni dhiu sin, oir tha do thighinn a' dearbhadh gum bheil thu de an

àireamh, a thug an t-Athair do Chriosd, cha dean e air aon chor do thilgeadh a mach. " Thigibh a nis," arsa Criosd, " ged robh bhur peacannan mar an sgàrlaid, bithidh iad geal mar an sneachda, ged robh iad dearg mar chorcur bithidh iad mar olainn." Isa. i. 18.

" Agus esan a thig." Is iomadh " esan" iongantach, a thàinig a dh'ionnsaidh Iosa ann an lathaibh fheòla, ach ghabh e riubha gu léir; gun aon diubh a philleadh air falbh: ach "labhair e riubha m'a rìoghachd Dhé agus leighis e iadsan aig an robh feum air leigheas." (Luc. ix. 11; iv. 40.) Is briathran iad so, agus " esan a thig" a tha n'an culaidh iongantais, nach bi aon duine dhiubh a thaobh buaidh éifeachd thiodhlaic an Athar ge be air bith co iad, na ciod air bith ni a rinn iad, air an diùltadh, no air an tilgeadh air falbh: ach air an gabhail a steach chum compàirteachadh de a ghràs shlainteil. Tha e air aithris ann an Soisgeul Lucais, gun ghabh am pobull " iongantas ris na briathran gràsmhor a thàinig a mach ás a bheul." (Luc. iv. 22.) Nise, is e so facal de na briathran gràsmhor: Tha na facail so mar shileadh meala: mar tha e air a chur sios ann an Leabhar nan Gnà-fhacal (Caib. xvi. 24.) " Mar chìr mheala bha a bhriathran taitneach, milis do'n anam, agus n'an slàinte do na cnàmhaibh." Tha iad so nam briathran gràsmhor gu dearbh, cho làn agus cho dìleas sa' b'urrainn Ard-Shagart a labhairt.



Thuirt *Luthar*—" 'Nuair a labhair Criosd bha beul aige cho farsuinn ri nèamh agus talamh." Thuirt e sin, a chum misneach a thoirt do gach " esan" peacach a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Agus do bhrìgh gum beil na briathran so fior, cluinn mar tha e féin g'an daighneachadh. " Théid nèamh agus talamh thairis, ach cha téid mo bhriathran-sa' thairis a chaoidh." Isa. lxiii. Mat. xxiv. 35.

Tha e mar an ceudna air a chòmhdach le teisteis nan ceitheir soisgeulach; a dh'aithris gu dìleas cho gaolach sa' ghabhadh e ris gach seòrsa pheacach a thigeadh, co dhiu a's chìs-mhaoir no strìopaichean iad, no gadaichean, no muinntir anns am bi deamhnan, no luchd-cuthaich no seòrsa sluaigh air bith. Luc. xix. 1—10. Mat. xxi. 21. Luc. xv.; xxiii. 41, 42. Marc. xix. 9; v. 9.

Tha so a' nis' a' taisbeanadh dhuinn.

*Anns a' cheud àite.* Meud fiùghalachd Chriosd.

*Anns an dara h-àite.* Deònaichead a chridhe chum an fhiùghalachd sin, a chur a mach air son slàinte do pheacaich mhòra ma tha iad a' tighinn.

*Air tùs.*—Tha so a' leigeadh ris dhuinn meud fhiùghantais Chriosd; oir cha'm fhaodair a smaointeach gum beil a bhriathran na's mò na mhathas. Tha e treun chum fhacail a cho-lionadh; as urrainn e gniomh-foghainteach a dheanamh cho math ri labhairt. Tha esan

"comasach na h uile ni a dheanamh, gu h-anabharrach ro phailt: thar gach ni as urra sinn iarraidh no smuainteachadh," eadhon gus an iomal a's faide mach de fhacal. Ephes. iii. 20.

A nise thaobh gun cho-dhuin esan fear sam bith a thig, feumaidh sinne cho-dhùnadh gur urrainn e tearnadh a chum a' pheacaich a's faide mach, neach air bith a thig.

An saol thu, tha mi ràdh nach do smaointich an Tighearn Iosa mu'n do labhair e? Tha e a labhairt na h-uile bhriathar ann am fìreantachd; uime sin, le fhacal tha sinn a' tuigsinn cho treun sa' tha e chum tearnaidh.

Tha e a' labhairt ann am fìreantachd ann am fìor dhìlseachd, 'nuair a thoisich e air togail na h-aitreabh so de a shoisgeil bheannaichte. Shuidh e air tùs sios agus chunnt e a chosgais, agus dh'aithnich e gu'n robh e comasach crìoch a chur air.

Ciod a Thighearn, fear air bith, fear air bith a thig, do t' ionnsaidh! Is Iosa Criosd so a's fiach sealltainn ann na dhéigh: is Criosd so a's airidh air a thighinn d'a ionnsaidh.

A nise bu chòir da'n ni so a thoirt oirn' beachdachadh air neart nadurrach uile briathran Dhé agus lan-fhoghantas Chriosd a chum tearnaidh a thuigsinn, cha'n ann le ar peacannan féin, no le air smaointean, no ar beachdan féin air a ghràs, ach le fhacal, ni a's fior thomhas gràis.

Agus mar breathnaich sinn mar so, cuiridh sinn mi-chliù air a ghràs, agus caillidh sinn buannachd fhacail, agus cuiridh sinn gu diamhain sinn féin fo eagal ioma mi-mhisneach tre thighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Tha ni's leòir aig neach sam bith a thig bho fhacal Chriosd, chum e-fein a bheathachadh le dòchas ri slàinte. Mar tha thu uime sin a' tighinn, O! Pheacaich, breathnaich féin co-dhiu a's urrainn Criosd do thearnadh le fior bhrìgh fhacail, gabh beachd air éifeachd fhala, air iomlanachd fhìreantachd, agus air buaidh eadar-ghuidhe le fhacal. "Agus an tì" ars esan "a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach." Air chor sam bith: *se sin:* air son peacadh sam bith. Breathnaich uime sin, le fhacal cho comasach sa tha e chum do thearnadh. Tha e air aithris ma bhriathran Dé r'a clann-Isareil:—"Chan fhailinn a bheag de gach ni math a labhair an Tighearna ri taigh Israeil:" thainig an t iomlan gu crìch. Agus a rithist, "Tha fios agaibh féin nach d'fhàilinnich, aon ni de na nithibh matha, sin uile a labhair an Tighearna bhur Dia, du'r taobh, thàinig iad gu léir gu crìch dhuibhse cha d'fhàilinnich aon ni dhuibh. Ieol. xxi. 45; xxiii. 14.

A pheacaich a tha tighinn, ciod an gealladh a tha thu faotainn ann am briathran Chriosd: sgaoil a mach e chum is nach truaill thu e agus freagraidh fhuil agus fhiùghalachd gach

ni, an ni a their am facal na fhìor bhrìgh a tha air a tharruinn uaithe, chum gum faod sinn le dànadas ar taic a leagadh air mar so sa cheann-teagaisg, thubhairt esan " agus an tì a thig," gu neo-shonraichte, agus gun an cuireadh a's lugha, no aon neach a thilgeadh air falbh, air meud a chionta, ma tha e na pheacach a tha tighinn, meas uime sin, gum beil thusa ge be air bith thu, ma tha thu tighinn air do shonrachadh anns na briathran so: ni mò a ni e lochd sam bìth air Criosd ged a ghlac thu e air fhacal mar rinn Benhadad seirbheiseach Ahab.

'Nise choimhid na daoine gu dichiollach a dh'fheuch an tigeadh ni air bith uaithe-san (se sin ri ràdh facal idir de ghràs) agus glac iad air ball e, agus tharladh gun do ghairm Ahab ri Benhadad, a bhràthair, thuirt na daoine air an aobhar sin " do bhràthair a Bhenhadad!" ga ghlacadh air fhacal (1 Righ. xx. 33.) A pheacaich, a tha tighinn buin thusa ri Iosa Criosda mar so, agus gabhaidh se e gu math dhe do làimh. 'Nuair a thubhairt e an cù ris a bhana Chananiteach, ghlac sì e air fhacal, agus thuirt i:—" Is fior a Thighearna, fòs, itheadh na coin dhe an sprùileach a thuiteas o bhòrd am maighistir." Tha mi' g ràdh ghlac i e air fhacal, agus ghabh e sin gu caoimhneil uaipe, agus thubhairt e: " O! bhean is mòr do chreideamh agus biodh agad da réir." Glac e a pheacaich a tha tighinn, glac e air fhacal, gu

cinnteach gabhaidh e sin uat gu caoimhneil, agus cha bhi corraich air ruit.

*A rithist.* Is e an ni eile nochd mi dhut bho na briathran so, cho deònach sa' tha Criosd air a thròcairean slainteil a' bhairigeadh air a pheacach a's mò ma tha e tighinn. " Agus esan a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach."

Cha'n eil am peacach a tha tighinn na làn-dhùisg a' cur teagamh ann an cumhachd Chriosd, ni mò tha e cur teagamh ann na dheònaichead a' chum tearnaidh. " Thighearna mas àile leat tha thu comasach," arsa neach roimhe so. (Marc. i. 40.) Cha do chuir e chumhachd an *teagamh* ach a thoil, Cho-dhuin e gun robh e comasach, ach cha robh e cho lan-dearbhta gu feuchadh e ri dheanamh. Ach tha uirread a dh' aobhar againn a chreidsinn gu'n dean se e sa' th' againn air a chreidsinn, gur comas dà, agus gu dearbha tha còmhdach air an dà ni bho fhacal Dé. Mar a robh e toileach c'arson a gheall e? A pheacaich a tha tighinn tabhair so fainear: b'àbhaist dhuinn a bhi tagradh ghniomhan caoimhneil air daoine, agus c'arson nach tagair sinn iad air Dia mar an ceudna? Tha mi cinnteach nach mò tha dh' aobhar again air aon ni, na th' againn air an nì eile. Oir tha againn ris a' ghealladh agairt air an Dia fhìor agus dhìleas. Ghlac Iacob e ann an sin: " Agus thubhairt thu," ars esan, " gu cinnteach ni mi math dhut." (Gen. xxxii.

12.) bho'n ghealladh so cho-dhuin e gun robh e toileach.

Tha'n Ceann teagaisg a' toirt ni-ĕigin de dh' aobhar dhuinn, a shamhail sin de cho-dhunadh a tharruinn, " Esan a thig cha tilg mi air chor sam bith a mach." Ann an so tha thoil air a cur an céill cho math ri chumhachd, 's fiù dhut a' thoirt fainear gum bu mhò a ghabh creideamh Abrahaim a bheachd air cumhachd Dhé na ghabh e air a thoil ; *se sin* tharruinn e a cho-dhùnadh. " Bithidh leanabh agam," a thaobh cho comasach, sa bha Dia air a' ghealladh a cho'-lionadh dha. Oir cho-dhuin e gun robh e toileach leanabh a thoirt dha, oir neò nach gealladh se e.

Cha do chuir e gealladh Dhé an teagamh tre mhì-chreideamh : ach bha e laidir ann an creideamh, a' tabhairt glòire do Dhia : a' làn-chreidsinn, gum b'urrainn e an ni a gheall e a thoirt gu crìch. (Rom. iv. 20, 21.) Ach nach robh a chreideamh air fheuchainn, no air a dhearbhadh, ma thiomchioll a thoile mar an ceudna? Cha robh. cha robh aon aobhar air an sin, a' thaobh is gun gheall se e. Mar a gealladh dh'fhaodadh e gu dligheach a chuir an teagamh : ach a thaobh is gun gheall se e, cha robh ceann-fath sam bith air a chuir an teagamh, a thaobh gun robh a rùn ann am mac a thoirt seachad air a làn dhearbhadh le e ghealltain mac a thoirt dha.

Tha na briathran uime sin, nan làn-stéigh a

chùm misneach a thoirt do pheacach sam bith a tha tighinn gum beil Criosd cho toileach 'sas urrainn e a' ghabhail da ionnsaidh: agus a thaobh gum beil cumhachd aige an nì a's toigh leis a dheanamh; cha'n eil ceann-fàth sam bith aig peacach teagamh a chur ann: ach a thighinn le làn-dòchas gur h-e bheatha. Agus a bhi air a ghabhail a steach a chum gràs agus tròcair, " Agus esan a thig." Cha dubhairt e, agus esan a thàinig, ach esan a thig, se sin, esan aig am beil a chridhe gluasad am' dhéigh a tha fàgail na h-uile air mo sgàth, esan a tha sealltainn a mach a ta air a shlighe do'm ionnsaidh. Feumaidh sinn uime sin eadar-dhealachadh a chur eadar a mhuinntir a tha tighinn agus iadsan a thàinig. Tha esan a thàinig cheana a' mothachadh ni's cothromaiche gum beil aige an nì a bha roimhe sin a dh'uireasbhuidh air, na tha esan nach eil ach a' tighinn.

Tha cothrom aige-san a thàinig cheana a dh'ionnsaidh Chriosd air-san nach eil fathast ach a' tighinn, agus sin ann an seachd nithibh.

*Anns a' cheud àite.* Tha esan a thàinig a dh'ionnsaidh Chriosd ni's dlùithe dha na tha antì sin nach eil ach a' tighinn da ionnsaidh; oir tha esan nach eil ach a' tighinn da ionnsaidh, fathast ann an seadh cian uaithe, mar tha e air aithris mu'n mhac stròghail, " Ach air dha bhi fathast fad uaithe." (Luc. xv. 20.) Nis' is e esan as dlùithe dha a's fearr fradharc air, agus a's comasaich air a bhreth a's fearr a'

thoirt air a ghràs iongantaich agus a mhaise, mar thubhairt Dia; "Thigeadh iad am fagus an sin labhradh iad," Agus mar thubhairt an t-Abstol Eoin, "Agus chunnaic sinne agus tha sinn a' deanamh fianais, gun do chuir an t-Athair am Mac uaithe mar Shlànaighear an domhain." (Isa. xli. 1. 1 Eoin iv. 14.) Cha'n eil esan a tha tighinn ged do tha e tighinn fathast deas, a thaobh nach eil e gu dearbha comasach luach agus glòir gràs Chriosd a bhreathnachadh mar an tì sin a thàinig agus a chunnaic e. Uime sin a pheacaich cuir dàil ann ad breathanas gus an tig thu ni's faid' air t-aghaidh.

*Anns an dara h-àite.* Tha'n cothrom aige-san a thainig a dh'ionnsaid Chriosd, thar an fhir nach eil ach a' tighinn; se sin tha uallach air a dheanamh ni's so-iomchair, ach esan a tha tighinn chan eil e faotainn faothachadh bho uallach. (Mat. xi. 28.) Esan a thàinig thilg e uallach air an Tighearna. Tre chreideamh fhuair se e féin air a shaoradh bho uallach, ach esan nach eil ach a' tighinn tha uallach fathast *air a mhuin*, agus tha làn-mhothachadh aig air a chudthrom air a ghuailean. "Thigibh do'm ionnsaidh-sa' sibhse tha ri saothair agus fo throm uallach." Tha so a' nochdadh gum beil an uallaich ged a tha iad a' tighinn fathast air an druim, agus is amhail a bhios gus am bi iad da rìreadh air tighinn.

*Anns an treas àite.* Tha'n cothrom aige-san

a thàinig a dh'ionnsaidh Chriosd thar an tì nach eil ach a' tighinn, anns an ni so mar an ceudna, se sin ri ràdh, dh'òl e de dh'uisge milis na beatha a' dh'ùraicheas an t-anam; ach cha d'òl an tì sin nach eil ach a' tighinn. " Ma tha pathadh air duine thigeadh e do'm ionnsaidh-sa agus òladh e."

Tabhair fainear, feumaidh gu'n tig e mu'n òl e do réir mar labhair am faidh ; " Ho! gach neach air am bheil tart thigeadh e chum nan uisgeachan." Cha'n òl e am feagh a tha e a' tighinn, ach 'nuair a thig e chùm an uisg' òlaidh e. Eoin. vii. 37. Isa. lv. 1.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha'n cothrom aige-san a thàinig a dh'ionnsaidh Chriosd thar an tì nach eil ach a' tighinn, anns an ni so, mar an ceudna, se sin ri ràdh, chan eil e fo uabhas roimh 'n fhuaim, agus mar a dh' fhaod as mi ràdh, roimh an éighe tha fear-diolaidh na fala a' cur suas aig a shailtean-san nach eil fathast ach a' tighinn, a dh' ionnsaidh Chriosd. 'Nuair a bha am mortair air an ruaig a chum a bhaile dhiona bha fuaim agus eagal fear-diolaidh na fala aig a shàiltean, ach an uair a fhuair e staigh do'n bhaile sguir am fuaim, eadhon, is amhail a bhios e dhasan a tha tighinn a dh' ionnsaidh Chriosd, tha e cluinntinn iom-adh fuaim uabhasach ann na chluasan, toirm bàis agus *damnaidh*, ni bho 'm beil esan a tha cheana air tighinn saor. Uime sin thubhairt e. " Thigibh agus bheir mise dhuibh fois." Agus

thubhairt e rithist mar an ceudna, oir tha sinne chreid a dol a steach do shuaimhneas, &c. Eabh. iv.

*Anns a' chùigeamh àite.* Uime sin, cha'n eil esan a' thàinig a dh'ionnsaidh Chriosda cho buailteach do na smuaireanan so a tha sruthadh bho bhuaireadh fraoich ionnsaidhean an aoin eucoraich, mar a ta an tì sin nach eil fathast ach a' tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd (ged a tha bhuairidhean féin aige-san mar an ceudna): Agus am feagh a bha e fathast a teachd thilg an deamhan sios e, agus reub sè e." (Luc. ix. 42,) oir tha aige-san, (ged tha Sàtan fathast a beuchdaich air,) na sòlasan agus na h-ùrach-aidhean féin-fhiosraichte, se sin r'a ràdh, na thaigh-tasgaidh féin, a chum e-féin a' chuideach-adh leis ann an àm buairidh agus carraid, ni nach eil aige-san nach eil fathast ach a' tighinn.

*Anns an t-shè-amh àite.* Tha'n cothrom aige-san a thàinig a' dh'ionnsaidh Chriosd thar an tì nach eil fathast ach a' tighinn, anns an ni so mar an ceudna, se sin ri ràdh, tha chulaidh bhainnse, uime, &c. ach chan eil an trusgan sin air an tì nach eil ach a' tighinn. Cha robh mar éideadh air a' mhac stròghail an uair a bha e tighinn a dh'ionnsaidh Athar ach luideagan, agus bha e air a chlaoidh le gort: ach an uair a thàinig e, chaidh a' chulaidh a b'fhearr a thoirt a mach, mar an ceudna fàine òir agus na brògan, seadh, bha iad air an cur uime chum a mhòr ghàirdeachais. Chaidh

an laogh biata mharbhadh dha, agus an ceòl a chur suas gu dheanamh subhach, agus mar so sheinn an t-Athair féin ma thiomchioll:— " Bha mo mhac so marbh agus tha e beò a rithist, bha e caillte agus fhuaradh e." Luc. xv. 24.

*Anns an t-sheachdamh àite.* A dh'aon fhacal esan a thàinig a dh'ionnsaidh Chriosd tha osnaich agus a dheòir, imcheist agus eagal, air an tiunndaidh gu òrain agus cliù-mholaidh, a thaobh is gun d' fhuair e nise réite agus earlas air oighreachd shiorruidh ni is e tiomnadh seulaichte an spioraid Naoimh' tre chrathadh fala Iosa Criosd air a chogais, oir chan eil e fathast air teachd. Rom. v. 11. Eph. i. 13. Eabh. xii. 22—24.

*Agus an tì a Thig.* Tha ni's mò gu bhi air a chnuasach bho na briathran so, *a thig*, anns na pongan so a leanas :—

*Anns a' cheud àite.* Gum beil sùilean Iosa Criosda a' toirt fainear ceud ghluasad cridhe a' pheacaich da ionnsaidh. A pheacaich a tha tighinn chan urrainn thu gluasad le miann a dhol an déigh Chriosda gun esan gniomh nan tograidhean so fhaicinn ann ad chridhe " Tha mo mhiann uile ann ad lathair," arsa Daibhidh, " agus cha'n eil m'osnaich folaichte uat" (Salm. xxxviii. 9,) mar sud a labhair e am feadh a bha e tighinn, (an deigh dha cùl-sleamhnachadh) a dh'ionnsaidh an Tighearna Iosa Criosd. Tha e air aithris mu'n mhac

stròghail " air dha bhi fathast fad as, chunnaic athair e" agus bha a shùilean air, agus dh' fhosgail e dol a mach a' chridhe na dhéigh. Luc. xv. 20.

'Nuair a thainig Natanael a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, thuirt an Tighearna riusan a sheas 'na lathair ; — " Feuch Israelach da rìreadh anns nach eil cealg." Ach fhreagair Natanael esan, *agus thubhairt e ;*—" C'iomnas as aithne dhut mise ?" An sin thuirt Iosa, " Mu'n do ghairm Philip thu 'nuair a bha thu fo'n chrann fhìge chunnaic mis thu." Anns an ionad sin tha mi saoilsin gu'n robh Natanael a' dortadh a mach anma air-son tròcair, no gu'm faigheadh e tuigse cheart mu thimchioll a Mhasia a bha gu teachd agus chunnaic Iosa uile obair a chridhe threighdhirich so aig an àm. Eoin. i. 47—48.

Mar an ceudna bha smuaintean diomhair a gluasad ann an cridhe Shacheuis an geall air Iosa Criosd, an uair a ruith e air aghaidh, agus a streap e suas ann an craoibh a chum fhaicinn, agus bha sùil an Tighearn Iosa Criosd ga amharc, uime sin an uair a ràinig e an t-àite, sheall e suas ris agus dh' iarr e air tearnadh " oir" (ars esan) " is éiginn dhomhsa stad an diugh aig do thigh," se sin ri ràdh, a chum obair a' ghràis a dheanamh nî b'iomlaine 'na anam. (Luc. xix. 2—9.) Cuimhnich so a' pheacaich a' tha tighinn.

*Anns an dara h-àite.* Eadhon, mar bha sùil

Iosa Criosda ga amharc, is amhail a tha a chridhe fosgailte chum am peacach a thig da ionnsaidh a gabhail a staigh, tha so air a chomhdachadh leis a' cheann-teagaisg :—" Agus an tì a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e," tha so mar an ceudna air fhoillseachadh le e bhi 'g ullachadh na slighe agus ga deanamh socrach do'n pheacach a tha tighinn *da ionnsaidh*, agus tha sin air a chur an céill leis na briathran beannaichte so :— " Cha tilg mi air chor sam bith a mach e ;" " Agus air dha bhi fathast fad uaithe chunnaic athair e agus ghabh e truas mor *dheth* agus ruith e, agus thuit e air a mhuineal agus phòg se e." (Luc. xv. 20.) Tha na briathran so gu léir a' làn-chòmhdach gum beil cridhe Chriosda fosgailte chum am peacach a tha tighinn a ghabhail da ionnsaidh.

*Anns an treas àite.* Mar tha sùilean Chriosd, ag amharc agus a' chridhe fosgailte chum am peacach a tha tighim a gabhail da ionnsaidh is ionan a shonraich e cheana nach cuir ni sam bith éis air a chridhe chum am peacach a tha tighinn da ionnsaidh a chumail a mach. Cha chuir peacannan a' pheacaich a tha tighinn no faideid na h-ùine bhuanaich e annta, air chor sam bith air an Tighearn Iosa am peacach a tha tighinn a dhiùltadh. A pheacaich a tha tighinn, tha thu tighinn a chum Iosa Criosda caomh.

*Anns a' cheathramh àite.* Thàinig na bhriah-

ran so uime sin, bho bhilibh beannaichte-san, chum agus gun glacadh am peacach a tha tighinn misneach ann am buanachadh air a thuras, gus an tig e da-rìreadh gu Iosa Criosd. Bha e gu dearbha na mhòr mhisneach do Bhartimeus dall gun do stad Iosa, agus gun do ghairm se e, nuair a bha e glaodhaich "Iosa Mhic Dhaibhidh dean tròcair orm." Uime sin tha e air aithris gun do thilg e uaithe fhaluinn, "gun d' éirich e suas agus gun tàinig e dh'ionnsaidh Iosa." (Marc x. 46.) Nise, ma tha lethid de mhisneach aig gairm a' chum tighinn *ann féin*. Ciod e gealladh a lethid, a ghabhail a steach ach misneach as ro mhò? Agus tabhair fainear ged a fhuair e gairm gu tighinn, gidheadh a chionn nach dh'fhuair e gealladh, bha chreideamh air éigneachadh gu oibreachadh air fiòr bheag dòchais, a gràdh, ghairm e mi, agus a's cinnteach a chionn gun ghairm e mi gun toir e dhomh mo mhiann. Ach a pheacaich a tha tighinn, cha ruig thusa leas a dhol cho fad mu'n cuairt, ris an nì so a thoirt a' steach; a thaobh gum beil gealladh dearbhta agad, "agus an tì a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e." An so tha e làn-shoilleir, seadh, gach misneach a's urrainn neach iarraidh, oir ged do bhiodh cead agad féin gealladh a shonnrachadh, agus gun gealladh Criosd gu'n co-lionadh e an gealladh sin air a pheacach a tha tighinn da ionnsaidh; am b'urrainn thu gealladh n'a b'fhearr

a dhealbh? Am b'urrainn thu gealladh ni bu làine, ni bu shaoire no ni b'fharsuinne dheannamh? Gealladh a tha'g amharc air ceudgluasad a chridhe an déigh Iosa Criosda, gealladh a ta cur an céill, seadh, agus a' cur muinntearas air Iosa Criosd gu chridhe fhosgladh chum am peacach a tha tighinn a ghabhail a *steach*, agus osbarr a' tha còmhdachadh, gun shonraich Iosa Criosd gu gabh e da ionnsaidh gu saor, agus nach tilg e air aon chor a mach, agus nach diùlt e anam a' pheacaich a tha tighinn, oir tha gach ni dhiu so 'nan laidhe gu h-iomlan anns' a' ghealladh so, agus a' sruthadh gu nadurrach uaithe. Air an aobhar sin, cha ruig thu leas a bhi 'g iarraidh argamaidean domhain. A pheacaich a tha tighinn tha na briathran soilleir; "an tì sin a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e."

"Agus an tì a thig, &c." Tha dà sheòra pheacach a' tha tighinn gu Criosd.

*Anns a' cheud àite.* Esan nach do thòisich ach air tighinn o' cheann ghoirid.

*Anns an dara h-àite.* Esan a thàinig roimhe, ach an déigh sin a chaidh air ais, ach bho'n uair sin a thòisich air smaointeach air féin, agus tha e nis' a' tighinn.

Tha'n dà sheòrsa pheacach so air an ciallachadh leis-san anns a' cheann-teagaisg, mar a ta e soilleir a thaobh gur peacaich a tha tighinn iad a nise le chéile.

“ Agus an ti a thig,” &c. Oir is e a’ cheud fhear dhiu so am peacach nach do thòisich ach air tighinn o cheann ghoirid, tha’n t-slighe nise ni’s socraiche dha, chan eil mi ’g ràite ni’s réithe agus ni’s fosgailte chum a thighinn gu Criosd na tha i do’n fhear eile, chan eil aig an fhear ma dheireadh meall salachair a chogais chiontaich an crochadh ri shàiltean, ach uile mhisneach an t-Soisgeil leis gach cuireadh a tha iad a’ gabhail a staigh do pheacaich a tha tighinn. Cho saor agus cho fuasgailteach do’n aon sa tha e do’n aon eile, chum is gum faod iad araon leis an aon saorsa agus chomas mar bho’n fhacal an còir air a’ ghealladh agairt. Tha gach ni deas air son an fhir chul-sleamhnaich a tha tighinn cho math ris an aon eile. “ Thigibh a chum na bainnse: agus thigeadh esan air am beil pathadh. (Matth. xxii. 1. 4 Taisb. xxii. 17.) Ach air dhomh labhairt mu’n cheud fhear dhiu so cheana leigidh mi anns an àm e seachad, agus labhraidh mi facal no dhà ris-an a tha tighinn a dh’ionnsaidh Iosa Criosda a dh’iaraidh beatha an déigh dha cùl-shleannachadh.

Tha’n t-slighe O pheacaich a th’ air do dhath dà uair! Tha’n t-slighe fosgailte gu tighinn a dh’ionnsaidh Iosa Criosda: Tha mi ga do chiallachadh-sa, aig am beil do chridhe an déigh dhut a bhi greis fhada a’ cùl-shleamhnachadh a’ smaointeach air tiunndaidh ga ionnsaidh a rithist.—Tha’n t-slighe

tha mi 'g ràdh cho fosgailte dhasan sa tha i do'n t-seòrsa eile tha tighinn, mar tha e air a nochdadh leis na briathran a leanas :—

*Anns a' cheud àite.* A thaobh nach eil ni sam bith anns a' cheann-teagaisg na aghaidh. Chan eil e 'g ràdh neach sam bith ach fear cùl-sleamhnaich, cha'n eil an ceann-teagaisg na aghaidh, ach gu neo-dhearmadach a sgaoileadh a ghàirdeanan òir gu farsuinn fiall do gach peacach a tha tighinn gun an dearmad is lugha: uime sin faodaidh tu' tighinn. Agus tabhair an aire nach dùin thu an dorus an aghaidh t-anma le as-chreid-eamh, a dh'fhosgail Dia *dhut* na ghràs.

*Anns an dara h-àite.* Nieadh, tha'n ceann-teag-aisg cho fada bho bhi cur an aghaidh do thighinn is gur ann a tha e toirt sanus gur tu h-aon de na h-anmaibh a shònraicheadh. O! thusa fhir-chul-sleamhnaich a tha tighinn; mar fior sud, c'arson a labhradh na briathran so? " Cha tilg mi air aon chor a mach e." Ged a bha iadsan a tha tighinn an dràst roimhe a' cùl-sleamhnachadh: Cha tilg mi air aon chor a mach fear na neo-ghlainne, an sanntach, an t-ana-cainnteach, am pòitear, no gach pea-cach coitcheann eile, ni mò am fear cùl-slea-mhnach.

*Anns an treas àite.* Tha e soilleir gum beil am fear a chùl-sleamhnaich air a shònrachadh.

*Anns a' cheud àite.* A thaobh gu'm beil-sa cur da ionnsaidh air ainm, " Ach imichibh,

innsibh da dheis-cioblaibh agus do Pheadar." (Marc xvi. 7) Ach bha Peadar na dhuine diadhaidh. Is fior sin, ach bha e mar an ceudna na fhear cûl-sleamhnachaidh ; dh'aicheadh e a mhaighistear aon uair, dà uair, trì uairean, a' bòideachadh agus a mionachadh nach b' aithne dha idir e. Mar bu chùl-sleamhnachadh so, mar bu chùl-sleamhnachadh àrd agus urramach so, seadh cul-sleamhnachadh is mò na 's urrainn thusa dheanamh; smaointich mise gu mearachdach.

A rithist, an uair a chùl-sleamhnaich Daibhidh agus a rinn e adhaltranas agus mort ann na chùl-sleamhnachadh b'eudar cur da ionnsaidh air ainm. " Agus chuir an Tighearna Nàtan a dh'ionnsaidh Dhaibhidh." Agus thubhairt e ris an déigh dha a thoirt gu aideachadh neo-chealgach, " Mar an ceudna chur an Tighearna air falbh do pheacadh." 2 Sam. xii. 13.

Bha'n duine so mar an ceudna air dol fad air ais: ghabh e da ionnsaidh bean duin' eile agus mharbh e a còmpanach, agus rinn e dichioll air na h-uile chleth le cuilbheartan aingidh. Rinn e so tha mi 'g ràite an déigh do Dhia àrdachadh agus mor chaoimhneas a nochdadh dha: air an aobhar sin bha chiont air a mheudachadh leis an fhaidhle an-tromachadh mòr, gidheadh, ghabhadh ris, agus sin le éibhneas, anns a' cheud cheum a rinn e air aghaidh a dh'ionnsaidh Chriosda. Oir is e

ceud cheum pilleadh an fhir chùil-shleamhnaich ag ràdh gu mothachail agus gu neo-chealgach, pheacaich mi, ach cha bu luaithe a thubhairt e so na bha mathanas air a nochdadh, seadh, air a thilgeadh na uchd. " Agus thubhairt Natan ri Daibhidh chuir an Tinhearna mar an ceudna air falbh do pheacadh."

*Anns an dara h-àite.* Mar a tha am fear cùl-sleamhnach air a' ghairm air ainm, is amhail a ta a' pheacadh, chum mas a comasach e, gum bi gach ni an aghaidh thu philltinn gu Criosd air a thoirt às an rathad: Tha mi 'g radh, tha do pheacadh air a ghaìrm air ainm, agus air a mheasgachadh (mar a dh'ainmaicheadh) le briathran gràis agus caoimhneis. " Leighisidh mise an cùl-sleamhnachadh, ghràdhaich mi iad gu saor." (Hos. xiv. 4.) Ciod a their thu nise fhir a chùil-shleamhnaich ?

*Anns an treas àite.* Fòs, nis faide chan eil thu a mhain air do ghairm air t'ainm agus air do pheacadh a réir an nàduir de'm beil e, ach thusa féin, a tha na d'fhear cùl-sleamhnach a tha a nis' air pilleadh, ach.

*Anns a' cheud àite.* An measg Israel Dé. " Pillibh, O chlann chùl-sleamhnach, deir an Tighearn," agus cha leig mi le mo choraich tuiteam oirbh " oir tha mi tròcaireach, ars an Tighearn, agus cha chum mi m'fhearg gu bràth." Ier. iii. 14.

*Anns an dara h-àite.* Tha thu air do chur a measg a' chloinne, measg a' chloinne ris am

beil e pòsda, " Pillibh a' chlann cùl-sleamhnach oir a ta mi pòsda ribh." *Rann* 14.

*Anns an treas àite*, seadh, an déigh so uile mar gum biodh a' chridhe làn gràis daibh ; gun robh e air a theannachadh gus na labhair se e 'nan lathair, thubhairt e :—" Pillibh a chlann cul-sleamhnach leighisidh mise bhur cùl-sleamhnachadh."

*Ann a' cheathramh àite*. Seadh, ni's faide, thug an Tighearna fainear gun do dhùin nàire, do pheacaidh do bheul, agus gun dh'fhàg sin gu ire bhig thu 'n ad' dhuine gun ùrnaigh, uime sin thubhairt e riut. " Thugaibh leibh briathran agus pillibh ris an Tighearna." Faic a ghràs, e-féin a bhi cur bhriathran misneachail a dh'ionnsaidh cridhe fir cùl-sleamhnaich ; mar a thubhairt e ann an àit' eile ; " Theagaisg mi fòs do dh' Ephraim coiseachd 'gan togail ann am ghàirdeanaibh." Is e so gu dearbha coiseach a' theagasg dà, a' chumail suas air ghàirdeanaibh : air smig mar their sinn. (Hos. xiv. 2—4 ; xi. 3.)

Bho 'n chaidh a ràdh tha mi a co-dhùnadh dìreach mar thubhairt mi roimh gum beil an " *tì*" anns a' cheann-teagaisg agus an " *tì a thig*" a' gabhail a staigh an dà sheòrsa pheacach, uime sin bu chòir dhaibh araon a thighinn gu saor.

*Ceist*. Ach ciod a tha Iosa Criosd ann an uile bhriathran an Tiomnaidh Nuaidh ag ràdh le briathran gràis agus sìthe ris an fhear-chul-

sleamhnach a phill? Oir air son na tharruinn thu fathast as an Tiomnadh Nuadh, tha e mar neoni ach brìgh a' chinn-teagaisg. Gu dearbh is ceann-teagaisg làn e air son peacaich fheolmhor aineolach a tha tighinn: ach dhomhsa tha nam fhear-cùl-sleamhnach chan eil e tabhairt ach ro-bhear fuasglaidh.

*Freagairt. Anns a' cheud àite.* Cionnas nach eil ach beag misnich air a thoirt bho 'n cheann-teagaisg, 'nuair a tha e air a ràdh, "Cha tilg mi air chor sam bith a mach e!" Ciod tuilleadh a b'uirrte ràdh? Ciod a th'air a dhearmad a dh'fhaoite ràdh chum an gealladh a dheanamh nì bu làine agus ni bu shaoire? Fòs, gabh gach uile ghealladh sa' Bhioball, gach gealladh a's saoire le'm briathran eugsamhail de gach farsuinneachd agus nàdur agus cha'n urrainn iad a' thighinn ni's airde na briathran a' gheallaidh so. "Cha tilg mi air chor sam bith a' mach." Cha tilg mi air son ni sam bith, no air son aobhar sam bith, ge be air bith mar pheacaich iad, ge be air bith mar chùl-sleamhnaich iad, ge be air bith mar bhrosnaich iad, cha tilgear a mach na peacaich a tha tighinn. —Ach.

*Anns an dara h-àite.* Tha thu 'g ràdh. C'àite beil Iosa Criosda ann an uile bhriathran an Tiomnaidh Nuaidh, a' labhairt ri fear-cùl-sleamhnach a tha pilleadh le briathran gràis agus sìthe a ta fo ainm fear cùl-sleamhnaich?

*Freagairt.* Far am beil iomadaidh eiseam-

plair ann an gabhail a steach luchd-cùil-sleamhnachaidh, tha ni's lugha dh'fheum air briathran a chum na crìche sin. Tha aon ghealladh mar an ceann-teagaisg leis na h-eiseamplairean a ta fuaighte ris a' seasamh, air son iomadh gealladh. Agus osbarr, tha mi smaointeach gum beil an dòigh ghabhail a staigh cho misneachail, mar a h-eil am barrachd, thar gealladh lom air gabhail a' steach Oir tha ghabhail a steach agus a cho-lionadh anns a' ghealladh, mar sin anns an t-Seann-Tiomnadh, tha'n gealladh agad, agus anns an Tiomnadh Nuadh a cho-lionadh, agus sin ann an iomadh eiseamplair.

*Anns a' cheud àite.* Dh'aicheadh Peadar a mhaighstear aon uair, dà uair, trì uairean, agus sin le bòid fholaiseach, gidheadh ghabh Criosda ris a rithist gun stad, gidheadh shleamhnaich e, thuislich e, thuit e rithist ann am fior chealgaireachd, agus sin a chum dòlais agus tuiteam iomadaidh eile, ach chan eil Criosda cur aon diù so mar cheap-staraidh an aghaidh a shlàinte, agus ghabh e ris a' rithist an uair a phill e mar nach biodh fios aige air aon de lochdan. Gal. ii.

*Anns an dara h-àite.* Chùl-sleamhnaich a' chuid eile de na h-abstoil gu léir, agus thréig iad an Tighearn Iosa ann a theanntachd bu mhò: "Am sin thréig na deisciobail uile e agus theich iad, (thionndaidh iad mar a dh'innis e roimh làimh) gach duine gu chuid féin, agus dh'fhàg iad e na aonar;" ach so mar

an ceudna leig e seachad mar nì ro eutrom ged nach robh e mar sin ann féin, ach leis an lànachd gràis a bha annsan leig e leo dhol seachad gu h-eutrom, oir an déigh dha éiridh o na mairbh cha tug e dhaibh an t-achmhasan bu lugha air son mar dhearmaid iad e, ach ga fhàilteachadh le briathran gràis, ag ràdh:—" Fàilte dhuibh na biodh eagal oirbh, sìth gun robh agaibh, tha gach cumhachd air nèamh agus talamh air a thoirt dhuibh." Is fior gun chronaich se iad air son an as-creideamh, agus tha thusa a' tòilltinn a lethid eile air son an ni cheudna, oir is e as-creideamh na aonar a tha fuadach Chriosd agus a shochairean uainn. Mat. xxvi. 56; xxviii. 9—11. Eoin. xvi. 52. Luc. xxiv. 39. Marc. xvi. 14.

*Anns an treas àite.* Chuir an duine 'laidh le bean athar an déigh mòran aidmheil mor eu-ceart an gniomh, eadhon a shamhail cha chualas 'sna laithibh sin, cha chualas am measg nan cinneach. Ged a bha e so na fhear cùl-sleamhnach an-tromach: Fòs, an uair a phill e bha e air a ghabhail a' steach a chum tròcair. 1 Cor. v. 1, 2. 2 Cor. ii. 6—8.

*Anns a' cheathramh àite.* Chaidh iarraidh air a ghadaich' a roinn goid, gun ghoid a dh-eanamh ni's mò, gun a bhi cur idir an teagamh nach robh Criosd ullamh chum a shamhail so de chùl-sleamhnachadh a mhathadh dha. Eph. iv. 28.

Nis' is eiseamplair so a ta taisbeanadh cho

ullamh sa tha Criosd chum am fear cùl-sleamhnach a ghabhail gu tròcair. Agus tabhair fainear, tha eiseampleirean agus dearbh-aidhean gun d'rinn e sin na mhisneach a's treine do na cridheachan mi-chreideach againne na tha na geallaidhean loma gun dean e mar sin,—Ach a rithist chuir an Tighearna Iosa riubha so a chum misnich a thoirt do'n fhear-chùl-shleamhnach a tha tighinn da ionnsaidh.

*Anns a' cheud àite*. Gairm e iad a' thighinn, agus gu'n gabhadh e riubha. Taisb. ii. 1—5, 14—16, 20—22; iii. 1, 3, 15—22. Uime sin tha misneach aig luchd cùl-sleamhnachaidh an Tiomnaidh Nuaidh a' thighinn da ionnsaidh.

*Anns an dara h-àite*. Tha dearbhadh air cho ullamh sa ghabhair riubhsan a' thig, mar an so sa' cheann-teagaisg, agus ann an iomadh àite eile soilleir: " Cuir suas dhut féin comharan slighe deann dhut féin comharan àrda: (de ghràs òir an t-Soisgeil,) cuir do chridhe ris an t-slighe air an d' imich thu, (an uair a' chùl-sleamhnaich thu) pill a rithist O òigh Israeil, pill a rìs a dh'ionnsaidh do chaithrichean so." Ier. xxxi. 21.

" Agus an tì a thig." Cha tubhairt e, an tì a ta labhairt, a ta'g aidmheil, a tha dha shealltainn, a ta deanamh fuaim mu dhiadhachd ach an " ti a thig;" gabhaidh Criosd air breth a thoirt air gach duine nam measgsan a ni fuaim, cha'n e an tì a their gun tig e, no'm fear a their càch

gun tig e, ach an tì a their Criosd féin a thig, aig am beil buntainn ris a' cheann-teagaisg. 'Nuair a thàinig a bhean air an robh an dòrtadh fala d'a ionnsaidh air son leigheis bha feaghainn eile ann cho math rithse a rinn fuaim mor m'a dhéibheinn, a bhun ris, *seadh* a dhòmhlaich ris; Ach chuir Criosd eadar dhealachadh eadar a bhean so agus iad uile! "Agus sheall e mu'n cuairt orra gu léir a dh' amharc oirre s' a rinn an ni so."

Cha do ghabh e gnothach ri dòmhladas no buntainn chàich, oir cha do bhuin iadsan da ach a thaobh tuairmse agus iad uile falamh de'n ni a dh'fhag a' tuiteam-sa taitneach. Co-dhiù, is e Criosda féin a's breitheamh air co tha tighinn da ionnsaidh a rìreadh: "Tha, slighe gach duine ceart na shùilean féin ach cothromaichidh Dia an spiorad!" Buinidh e uime sin do gach neach a bhi cinnteach 'nan tighinn gu Iosa Criosd, oir mar tha do thighinn is amhail a bhios do shlàinte, ma thig thu da rìreadh bithidh do shlàinte da rìreadh cinnteach, ach mar tig thu ach le coltas on leth a mach a's amhail a bhios do shlàinte. Ach mu thighinn, amhairc air tùs, agus air deireadh, araon ann am feum agus ann an cleachdadh.

"Agus esan a thig am' ionnsaidh-sa." Tha na briathran so "*am' ionnsaidh-sa*" gu bhi air an tabhairt gu math fainear; oir leo-san, mar a tha e cumail ris-féin na h-aiteam a thig da ionnsaidh, is amhail tha e ga thaisbeanadh féin

neo-chùramach ma dhéibhinn na muinntreach a ta tighinn gearr nan teachd no a tiunndaidh a thaobh gu cuid eile. Oir is éiginn gum beil fios agad nach eil gach aon a tha tighinn, a' tighinn gu Criosd; tha cuid a tha tighinn, a' tighinn a dh'ionnsaidh Mhaois agus chum a lagha, agus a' cur suas an sin rè am beatha; ris a bhuidheann so chan eil gnothach aig Criosd; ris a buidheann so cha'n eil gnothach sam bith ris a' ghealleadh "Chan eil tairbh sam bith ann an Criosd dhuibhse a ta air bhur fìreanachadh tre'n lagh thuit sibh o ghràs (Gal. v. 4.) A rithist tha cuid a tha tighinn nach eil a' tighinn ni's faide na òrduighean an t-soisgeil agus a' stad an sin; cha tig iad da'n tridsan a dh'ionnsaidh Chriosd: ris a mhuinntir so cha'n eil e ni's mò a' gabhail gnothach; ni mò gun dean e bheag a mhath dhaibh a ràdh "A Thighearn a Thighearn" ann an latha mòr an uabhais! Faodaidh duine a dhol a dh'ionnsaidh òrduighean agus ionad an aoraidh, agus pilleadh uapa rithist; agus fathast gun a bhi air a chumhneachadh le Criosd. "Mar sin chunnaic mi na h-aingidh adhlaichte," arsa Solamh, "a thàinig agus a dh'imich o àite an naoimh agus dhì-chuimhnicheadh iad anns a chathair 'san d'rinn iad mar sin; is diomhanas so mar an ceuda." Ecl. viii. 10

"*Am' ionnsaidh.*" Tha na briathran so uime sin, air an cur gu glé chùramach le Iosa Criosd agus a' seasamh air son sanus agus misneach;

air son sanuis, air eagal gun tog sinn suas ann ar tighinn ni sam bith gearr air Criosd; agus air son misnich dhaibhsan a thig nan tighinn seachad air na h-uile, gus an tig iad a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. " Agus an tì a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e."

A leughadair, mas a caomh leat t'anam féin, gabh an sanus so gu coimhneil de làmhan Iosa Criosd. Tha thu a' faicinn t'eu-slaint, do chreuchdan, agus t-feum air slàinte. Seadh ma ta na rach a dh'ionnsaidh rìgh Iareb, oir cha'n urrainn e do leigheas no do chreuchdan a shlànachadh (Hos. v. 13.) Gabh an sanus so tha mi 'g ràdh mun tiunndaidh e bho bhi na shlànaighear dhut gu bhi na leòghan, na leòghan òg a reubas tu, agus a théid air falbh. *Rann.* 4.

Tha *tighinn* ann, ach cha'n ann a chum an Tì a's airde: Tha *tighinn* ann ach cha'n ann leis a chridhe iomlan, ach mar gum b'eadh le coltas tighinn fhìrinneach, ach gidheadh an aghaidh na h-inntinn, Uime sin gabh an sanus so gu caoimhneil. Ier. xxx. 10. Hos. vii. 16.

" Agus an ti a thig *am' ionnsaidh-sa.*" Tha Criosda mar Shlànaighear na aonar, a thaobh is gur e ghàirdean féin a mhain a' thug slàinte da ionnsaidh, cha téid e am pàirt ri Maois ni mò a dh' fhuiligeas e do dh' Iain Baiste còmhnaidh maile ris. Tha mi 'g radh gum feum

iad teicheadh as an t-sealladh oir seasaidh Criosd na aonar; (Luc. ix. 28, 36.) Seadh, is ann mar sin a bhios e aig Dia an t-Athair, uime sin is éiginn gun dealaich iad ris, agus is éiginn gun tig guth bho nèamh a dh'iarraidh air na deiciobluibh gun éisdeachd ri aon sam bith ach Mac a ghràidh. Cha'n f'huilig Criosd do lagh sam bith, no do dh'òrdugh no do stàtun, no do bhreathanas sam bith, a dhol ann an compairt ris ann an sàbhaladh pheacach. Fòs, cha tubhairt e *Agus an tì a thig a dh'ionnsaidh m' fhacail*, ach: "An tì a thig am' 'ionnsaidh-sa." Cha'n e briathran Chriosd, eadhon, a gheallaidhean as ro bheanaichte agus a's saoire mar iad so sa' cheann-teagaisg, Slànaighear an t-saoghail. Oir is e an Tì sin Criosda féin na aonar. Chan eil an gealladh uime sin ach a chum misneach a thoirt do'n pheacach a tha tighinn, a thighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, ach gun socrachadh orrasan gearr air slàint' annsan.

Agus an tì a thig *am' ionnsaidh-sa*, Uime sin tha an duine tha tighinn gu ceart a' tilgeadh gach ni air a chùl: agus ni'm beil a' dhùil ach ann am Mac Dhé a mhain: agus thubhairt Daibhidh:—"A mhain air Dia feith o m' anam; oir is ann uaithe-san *a ta* mo dhòchas, Is esan a mhain mo charraig agus mo shlàinte is e mo dhìdean, cha ghluaisear mi." (Sàlm. lxii. 5, 6.) Tha shùilean a dh'ionnsaidh Chriosd, Tha chridhe dh'ionnsaidh: Chriosd, Tha dhòchas a tighinn uaithsan, uaith-san a mhaìn.

Air an aobhar sin an duine thàinig a dh'ionnsaidh Chriosd, is duine e aig an robh trom mhothachadh air a pheacaidhean féin, agus air smaointean cealgach fhìreantachd féin, agus ard-smaointean air fuil agus fireantachd Iosa Criosd, seadh, tha e faicinn mar a thubhairt mi, ni's mò bhuaidh ann am fuil Chriosd a chum a' thearnadh na tha 'na uile pheacannan a chum a dhamnadh. Tha e uime sin a' càradh Chriosd fa-chomhair a shùl. Tha fios aige nach eil aon ni air nèamh no talamh is urrainn anam a dhion bho fhearg Dhé ach Criosd, se sin ri ràdh, cha'n eil, ni sam bith, ach fireantachd Chriosd agus fhuil.

" Agus an tì a thig am' ionnsaidh-sa cha tilg mi air chor sam bith a mach e;" *air chor sam bith*, leis na briathran so tha ni-eigin air aithris, agus ni-eigin air a chiallachadh, Is e an ni sin a tha air aithris, Iosa Criosda, a rùn neo-chaochlaidheach a chum am peacach a thig a thearnadh. " Cha diùlt is cha'n àicheadh mi dha air chor sam bith sochair mo bhàis agus m' fhìreantachd. Tha 'm facal so uime sin coltach ris na tha e labhairt m'a dhamnadh siorruidh a pheacaich ann an tein' ifrinn, cha téid e air aon chor ás an sin, se sin ri ràdh, cha téid gu bràch no gu siorruidh, cha téid fad leinnte na bith-bhuantachd (Mat. v. 25,) mar sin esan a tha air a dhìteadh a chum teine ifrinn cha'n eil aon dòchais aige ri teasraiginn, air an dòigh cheudna esan a thig a dh'ionnsaidh

Chriosda cha'n ion da eagal a bhi air gun tilg-ear e gu bràch do'n ionad dhòrainnich sin.

Mar so deir an Tighearna: "ma dh'fheudar na nèamhan suas a thomhas agus bunaite na talmhainn sios a rannsachadh a mach *an sin* tilgidh mis' uam mar an ceudna uile shliochd Israeil air son gach ni a rinn iad deir an Tigh-earn." Ier. xxxi. 37.

Mar so deir an Tighearn: "mar eìl mo chomh-cheangal-sa ris an latha agus ris an òidhche reachdan néamh agus na talmhuinn mar do shocraich mi an sin tilgidh mi uam sliochd Iacoib." Ach cha'n urrainn nèamh a bhi air a thomhas, no bunaite na talmhuinn a bhi air a rannsachadh os iochdar; tha chumhnanta mar an ceudna ri latha agus òidhche agus shuighich e reachdan nèamh, uime sin cha tilg e air falbh siol Iacoib is iad am buidheann a tha tighinn, ach gu cinnteach tearnaidh se iad bho'n fhéirg a tha ri teachd (Ier. xxxiii. 25, 26; 1, 4, 5.) Leis a so, uime sin tha e soilleir nach e meud a pheacaidh no buanachd cian ann, ni mò is e cùl-sleamhnachadh, no truailleachd an nàduir a tha cuir ceap-stara eadar am peacach a tha tighinn agus slàinte, oir gu dearbha nam faodadh sin a bhith, thuiteadh rùn sòlmaite agus iomlan an Tighearna Iosa Criosd a chum an làir gun tairbhe sam bith. "Ach seasaidh a chomhairle agus ni e mar a's àill leis" is e so a's àill leis anns an ni so, oir a ta uile ghealladh a bhuineas do'n cho-dhùnadh neo-atharraite so

ag eiridh bho thoil, seasaidh e ris, agus co-lionaidh se e do-bhrìgh is gur e sin a thoil.

Ged a bhiodh peacadh ceud fear ann an aon duine, agus ann an duin' eile a cheud urrad ris-an. Fòs, ma thig iad ni na briathran so : " cha tilg mi air chor sam bith a mach" an tearnadh araon co-ionnan.

Ged a bhiodh a mhiann air duine bhi air a thearnadh agus a chum na crìche sin a thighinn ann am firinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd ach rinn e le dhroch chaithe-beatha mòran a dhamnadh sios do dh' ifrinn, gidheadh, leis na briathran so, tha dorus dòcais air fhosgladh cho fial farsuinn dha sa tha e do'n tì anns nach eil am mìle cuid de eu-ceartan. " Agus esan a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach."

Ged a bhiodh duine tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd chum a thearnadh agus gun dad aige gu thoirt còladh ris ach peacadh agus beatha air a droch caitheamh, seadh thigeadh e agus is e a bheatha gu Iosa Criosda " agus cha tilg e air chor sam bith a mach e." Nach e an gràdh so iongantas nan aingeal? agus nach eil an gràdh so uil' fhiùghail air gabhail ris le làmhan agus cridheachan pheacach a tha tighinn?

Is e so a ta air a chiallachadh 'san fhacal:—

*Anns a' cheud àite.* Tha aig na h-anamanan a tha tighinn iad so a tha daonnan 'nan laidhe aig Iosa Criosd a chum an tilgeadh air falbh.

*Anns an dara h-àite.* Tha eagal air na h-anmanan a tha tighinn gu'm buadhaich iad so air Criosd a chum an tilgeadh air falbh.

Oir tha na briathran air an labhairt a chum sinne riarachadh agus a chum ar spiorad a chumail suas an aghaidh an dà' chunnaird: "Cha tilg mi air chor sam bith a mach."

*Anns a' cheud àite.* Tha aig anmanan a tha tighinn, iad so a tha do ghnà 'nan laidhe aig Iosa Criosd a chum an tilgeadh air falbh.

Agus tha trì nithe a ta ga lùbadh féin mar so an aghaidh nam peacach a tha tighinn.

*Anns a' cheud àite.* Tha'n diabhol ann, fear-casaid nam bràithrean a tha g'an casaid an làthair Dhé a latha agus a dh' òidhche (Tais. xii. 10,) chan eil prionns' an dorchadais a' gabhail sgìos de 'n obair sin, tha e ga deanamh mar chi thu a làtha agus a dh'òidhche, se sin gun sgur, tha e do ghnà a' cur a staigh sanasun casaideach na t'aghaidh a dh'fheuch an toir e buaidh. Cia mar a dh'iomairt se iad an aghaidh an duine mhaith sin Iob? chum nam bu chomasach e gu'm faigheadh e a léir-sgrios ann an tein' ifrinn? Fhuair e na aghaidh, nach b'ann a nasgaidh a bha e a' deanamh séirbheis do Dhia, agus bhrosnaich e Dia chum a làmhan a chur a mach na aghaidh, a' cumail a mach na'n deanadh e sin gum mallaicheadh se e anns an aodainn, agus so uile mar as fianaiseach Dia "rinn e gun aobhar." (Iob. i. 9—11; ii. 4—5.) Cia mar a dh'iomairt se iad air

Criosd an aghaidh Iosua an t-ard-shagart? "Agus thaisbean e dhomhsa Iosua," ars am faidh, "an t-ard-shagart, 'na sheasamh an làthair aingeil an Tighearna; agus Sàtan na sheasamh aig a làimh dheis gu cur 'na aghaidh." Sech. iii. 1.

Gu cur na aghaidh, se sin a' feuchainn ri buadhachadh air an Tighearn Iosa gu cur na aghaidh, a' dìteadh neo-ghlaine agus pòsaidhean mi-laghail a chuid mac ris na cinnich, oir be sin a chuis-dhìtidh a chur Sàtan suas 'nan aghaidh. (Esra x. 18.) Seadh, agus air son na tha dh'fhios agamsa, theagamh gun robh Iosua mar an ceudna ciontach de'n chùis, agus mar an robh dh'i sin, theagamh gun robh e ciontach de lochdan nach robh car ni bu lugha, oir bha e air éideadh ann an trusgan salach mar a sheas e an làthair an aingeil, ni mò bha aon fhacal aige ri ràdh air a son féin fa chomhair gach ni a thuirt an t-aon eucorach na aghaidh. Ach a dh'aindeoin sin, thàinig e gu math dheth, ach bhuineadh dha air son sin buidheachas a thoirt do'n deagh Thighearn Iosa a thaobh nach do chuir esan 'na aghaidh, ach a thug suas a' chùis air atharrach dòigh agus a thagair na fhàbhar an aghaidh an diabhoil, a' gabhail leisgeil anmhuinneachd, agus a càradh trusganan ionracais air ro lathair gnùis a nàmhaid!

"Agus thubhairt an Tighearna ri Sàtan gun deanadh an Tighearna do chronachadh, a Shàtain; gun deanadh eadhon an Tigh-

earn a roghnaich Irusalem, do chronachadh : nach aithinne e so air a spionadh ás an teine ? Agus fhreagair esan, agus labhair e riusan a sheas 'na làthair, ag ràdh, thugaibh dheth an t-eudach salach. Agus ris-an thubhairt e. Feuch thug mi air t-aingeachd imeachd uat, agus éididh mi thu le culaidh mhaisich." Sec. iii. 2—4.

A rithist, cia mar a dh'iomairt Sàtan an aghaidh Pheadair an uair a dh' iarr se e chum a chriaradh mar chruithneachd ? Se sin, na'm bu chomasach e, gun sgaradh e uile ghràs bho chridhe agus nach fàgadh e dad aige 'na àite ach feòil a's salachar, agus fadheòigh gun tugadh e air an Tighearn Iosa fhuathachadh agus a sheachnadh. " A Shiomoin, a Shiomoin," arsa Criosd, " dh'iarr Sàtan *sibhse* chum bhur criaradh mar chruithneachd." Ach an d' fhuair e buaidh 'na aghaidh ? Cha d' fhuair. " Ach ghuidh mis air do shonsa nach dìobradh do chreideamh thu." Mar gu'n abradh e " A Shimoin dh'iarr Sàtan ormsa do thoirt suas dhà, agus cha tusa 'na t-aonar, ach a' chuid eile dod'bhràithrean, (oir 'se sin a tha am facal *sibhse* ciallachadh) ach chan fhàg mi thu fo mheachainn, ghuidh mi air do shon cha tréig do chreideamh thu, tearnaidh mis' thu dh'ionnsaidh na h-òighreachd nèamhaidh. Luc. xxii. 30, 32.

*Anns an dara h-àite.* Mar Shàtan, is amhuil a ta gach peacadh a' togail suas a ghuth' an

aghaidh gach peacaich a tha tighinn, a dh'fheuch an toir iad air Criosd an t-anam a thilgeadh air falbh. An uair a bha Clann Isareil a' tighinn a mach ás an Eiphit gu Canaan, nach iomadh uair a thilg am peacannan a mach iad á tròcair Dhé mar a seasadh Maois mar shamhla air Criosd anns a' bhearn chum a chorraich a thiunndaidh uapa? (Salm. cvi. 23.) Tha ar n-euceartan a' togail fianais 'n-ar n-aghaidh, agus bheireadh iad gu cinniteach buaidh chum ar tŭr chuir air chùl agus ar damnadh mar be gum beil "fear-tagraidh againn maille ris an Athair Iosa Criosd am fìrean." 1, Eoin ii. 12.

Ghlaodh peacannan an t-sean saoghail iad sios do dh'-ifrinn, agus thug peacannan Shodoim teine nuas orra bho nèamh a chuir ás daibh; Ghairm peacannan nan Eiphiteach orra sios do dh'ifrinn, a thaobh nach tàinig iad a chum Iosa Criosd air son beatha. A pheacaich a tha tighinn, cha'n eil do pheacannan-sa bheag ni's lugha na iad sud, 'theagamh gum beil iad cho mòr ri'n cuid-san gu léir. Cia fàth uime sin a tha thu beò am feadh a ta iadsan marbh, agus a tha agad gealladh air mathanas am feadh a tha iadsan da easbhuidh? Cia fàth mu'm beil thu a' tighinn gu Iosa Criosd, agus uime sin nach dean peacadh do sgrios?

*Anns an treas àite.* Mar a tha Sàtan 'sam peacadh is amhail a ta lagh Mhaois a' togail a ghutha 'na t-aghaidh an lathair Dhé a thaobh e bhi na lagh iomlan agus naomha. " Tha aon a

tha deanamh casaid oirbh, Maois anns am beil sibh a' cur bhur dòchais." (Eoin v. 45.) Fòs, tha e a' casaid an aghaidh na h-uile dhuine a thaobh nan euceartan a pheacaich iad na aghaidh: oir cho fad' sa bhios peacadh na pheacadh, bidh lagh ann a ni casaid an aghaidh peacaidh : ach cha'n fhaigh a chasaid sin buaidh air a pheacach a tha tighinn, a thaobh gur e Criosd a bhàsaich, agus a bhios beò gu bràth chum eadarghuidhe a' dheanamh air an sonsan a thig " a dhionnsaidh Dhé tridsan." Eabh. vii. 25.

Tha mi 'g ràdh gum beil na nithe so g'ar casaid an lathair an Tighearna Iosa, seadh, agus roimh ar gnùisean féin, a dh'fheuch am faigh iad buaidh n-ar n-aghaidh. Ach tha na briathran so :—" Cha tilg mi air chor sam bith a mach," a' dion a pheacaich a tha tighinn uapa gu léir.

Chan eil am peacach a tha tighinn air a thearnadh a bhrìgh nach eil neach sam bith a' tighinn a staigh 'na aghaidh, ach a thaobh nach éisd an Tighearn' Iosa ri'n casaid agus nach tilg e a mach am peacach a tha tighinn.

'Nuair a thainig Simei a nuas gu coinneamh a thoirt do rìgh Daibhidh chum mathanas iarraidh air air son a cheannairc 'na aghaidh, dh'eirich Abishai suas agus thog e chasaid 'na aghaidh ag ràdh : " nach faigh Simei bàs airson so ?" Is e so ceart chŏr an tì a tha tighinn gu Criosd, tha'n Abishai *so* agus an Abishai *sud* aige, a ta air ball ag éiridh suas 'na aghaidh ag ràdh, " nach dean peacannan a cheannairceich

so a sgrios ann an ifrinn." Leugh ni's faid air t-aghaidh: Agus thubhairt Daibhaidh: "Ciod e mo ghnothach-sa ribhsa a mhaca Sheuria gum biodh sibh an diugh 'nar n-eascairdibh dhomh? an cuirear an diugh duine sam bith gu bàs ann an Israeil? Oir nach eil fhios agam gum beil mi an diugh ann am rìgh os ceann Israeil?" 2 Sam. xix. 16—22.

Is e so freagairt Chriosd anns a' cheann-teagaisg do na h-uile ni casaid an aghaidh an t-Shimeis a tha tighinn: "Ciod e mo ghnothach-sa ribhsa tha deanabh casaid air a' pheacach a tha tighinn?" "Tha mi gar meas mar eascairdean a ta an aghaidh dhomh tròcair a nochdadh dhaibh: 'Nach eil fhios agam-sa gum beil mi air m' ardachadh air an làth' an diugh gu bhi ann am Rìgh na fireantachd agus ann am Rìgh na Slainte?" "Cha tilg mi air *chor sam bith* a mach iad."

*Anns an dara h-àite.* Ach a rithist tha na briathran so gu dlù a' ciallachadh gum beil eagal air na h-anman a ta tighinn gum faigh an luchd-casaid so buaidh tharta,—tha sin soilleir a thaobh gum beil an ceann-teagaisg a' labhairt air son an saorsa agus an tearuinnteachd; agus cha ruigeadh sin a leas a bhith, mar be iadsan a tha tighinn a bhi buailteach do dh'eagal agus do dh'an-dòchas a' thaobh so: mo thruaighe tha ciont, agus tha mallachd a' laidhe air cogais a pheacaich a tha tighinn!

Osbarr, tha lan-mhothachadh aig a' pheacach

féin air mar bha e na shlaoightear' eucorach an agaidh Dhia agus Chriosd. Tha fios aige nise mar an ceudna le féin-fhiosrachadh muladach air cho ullamh sa' bha e gu toil Shàtain a' chur an gniomh agus freagarrach do ghluasad gach ana-miann neo-ghlan. Tha aige nise mar an ceudna nuadh smaointean air naomhachd agus ceartas Dé; tha e mar an ceudna mothachadh nach urrainn e cur suas le peacachadh 'na aghaidh, "Oir bha miannan nam peacannan tre'n lagh ag oibreachadh ann ar buill, chum toradh a thoirt a mach gu bàs; (Rom. vii.) ach cha ruig a h-aon diù so a leas ar mi-mhisneachadh a thaobh gum beil againn Iosa Criosd a tha cho maoth-chridheach, cho caomh-chàirdeach, agus cho dìleas chum tighinn da ionnsaidh, leis am fearr nèamh agus talamh a thilgeadh thairis na aon lide don cheann-teagaisg so fàilinn:—" Agus an tì a thig cha tilg mi air chor sam bith a mach e."

A nis' tha againn fathast ri dà ni a ta anns an fhacal a' rannsachadh, agus cha tubhairt sinn facal m'a dhéighinn fathast: mar,

I. Ciod e an nì tilgeadh a mach?

II. Cia mar tha e coltach gum beil cumhachd aig Criosd chum tearnadh no tilgeadh a mach?

Air tùs ciod e an nì tilgeadh a mach?

Ris a so labhraidh mi.

1. Gu coitcheann.

2. Ni's ro shònraichte.

*Anns a' cheud àite.* Is e tilgeadh a mach diultadh, dearmad, agus tàir a' dheanamh, agus mar tha e air aithris m'a sgiath Shauil, " thilgeadh gu tàireil air falbh i," se sin dìmeas, tàir agus tarcuis air a dheanamh oirre, is ionan sin a's do na peacaich nach tig a dh'ionnsaidh, Iosa Criosd: ni esan dìmeas agus dearmad orra, se sin an tilgeadh a mach. 2 Sam. i. 2.

*Anns an dara h-àite.* Tha 'ni a ta air a thilgeadh a mach mar aodach salach, agus mar chlàbar na sràide, (Isa. iii. 22. Salm. xviii. 42. Mat. v. 13; xv. 17), agus is ann mar so a bhios an aiteam nach tig a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, bithidh iad air am meas mar shalchar agus mar chlàbar na sràide.

*Anns an treas àite.* Is e bhi air a thilgeadh a mach, no air falbh, a bhi air fhuathachadh (gun truas a' ghabhail ris) ach air a chur gu masladh do ghnà. Salm xliv. 9; lxxxix. 38. Amos i. 11.

Ach ni's ro shònraichte, le thighinn a dh'ionnsaidh a' chinn-teagaisg, cha'n eil an tilgeadh a mach a tha so air ainmachadh, air a chuingeachadh ris an olc *so* no ris an olc *ud* eile, uime sin feumaidh e bhi air a sgaoileadh a dh'ionnsaidh a' cheum a's faide mach agus na truaighe a's mò: oir neo so:—

Esan a thig a dh'ionnsaidh Chriosd, cha bhi easbhuidh ni sam bith air a dh'fhaodas a dheanamh gu soisgeulach sona anns an t-saoghal so, no anns an t-saoghal a ta r'a thigh-

inn, ni mò a bhios easbhuidh ni sam bith air nach tig a dh'fhaodas a dheanamh gu spiorad ail no gu siorruidh truadh. Ach ni's faide mar tha e gu bhi air a ghabhail gu coitcheann, tha e ciallachadh nithe a bhios ann an deigh so.

Oir na nithe a ta ann an nise tha iad an dara cuid no chuid eile.

1. Ni's ro choitcheann.

2. Ni's ro shònraichte.

*Anns a' cheud àite.* Ni's ro choitcheann, so.

Tha e gu bhi air a thilgeadh a mach á làthair agus á fabhar Dhe.

Mar so bha Cain air a thilgeadh a mach, " Dh'fhògair" (no thilg thu mach) " mi an diugh á do lathair," (se sin bho t-fhàbhar) " bi'dh mi air m' fhalach," gearan uabhasach, ach éifeachd breitheanais mòran ni's mô! Gen. iv. 13, 14. Ier. xxiii. 38. Eachd. xxviii. 9.

*Anns an dara h-àite.* Is e a bhi air a thilgeadh a mach, buidheann a bhi air an tilgeadh a mach á lathair Dhé. Cha sheall Dia 'nan deigh ni's mò, cha bhi diùgh aige dhaibh ni's mò, ni mò a ni e faire tharta chum matha. (2 Rìgh xvii. 20. Ier. vii. 15.) A nise tha buidheann a tha air am fàgail mar sin, mar dhaoine dalla chum a dhol air seacharan, agus tuiteam ann an slochd ifrinn. Tha so uime sin na bhreitheanas cianail! ach so tròcair an tì a thig a dh'ionnsaidh Chriosd. Cha bhi e air fhàgail gu siubhal air seacharan, ni an Tighearn Iosa choimhid mar a choimhideas

aodhair' a chuid caorach. (Sàlm xxiii.) " Esan a thig am ionnsaidh-sa cha tilg mi air chor sam bith a mach."

*Anns an treas àite.* 'Se muinntir a bhi air an tilgeadh a mach, àit' a bhi air àicheadh dhaibh ann an taigh Dhé, agus iad a bhi air am fàgail mar fhògaraich agus mar dheòraich chum beagan ùine chaitheamh anns a bheatha thruaigh so, agus an deigh sin a dhol sios a chum nam màrbh. (Gal. iv. 30. Gen. iv. 13, 14; xxi. 10.) Uime sin so sochair an tì a thig a dh'ionnsaidh Chriosd, cha bhi àit' air a dhiùltadh dha ann an taigh Dhé. Cha bhi e air fhàgail mar dheòrach sa'n t-saoghal: " Esan a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach." Gnà. xiv. 26. Isa. lvi. 3—5. Eph. ii. 19—22. 1 Cor. iii. 21, 23.

*Anns a' cheathramh àite.* A dh'aon fhacal, is e buidheann a bhi air an tilgeadh a mach, iad a bhi air an diùltadh mar na h-ainglean a thuit, oir thòisich an damnadh siorruidh air dhaibh a bhi air an tilgeadh bho nèamh gu ifrinn, Mar sin is e gun a bhi air an tilgeadh a mach teach agus còmhnaidh a bhi ac' air nèamh, agus cuibhroinn maille ris na h-ainglean taghte.

Uime sin dearbhaidh na briathran so: " Cha tilg mi air chor sam bith a mach," briathran mòra air aon latha, dhaibhsan a thig a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. 2 Ped. ii. 4. Eoin. xxi. 31. Luc. xx. 35.

*Anns an dara h-àite.* Agus ni's ro shònraichte.

*Anns a' cheud àite.* Tha beatha shuthainn aig Criosd dhasan a thig da ionnsaidh, agus cha téid e am feast a dhìth, " oir cha tilg e air chor sam bith a mach e," ach air son chàich, tha iad air an diùltadh, air an tilgeadh a mach, agus air an damnadh. Eoin x. 27, 28.

*Anns an dara h-àite.* Tha fìreantachd bhith-bhuan aig Criosd leis an sgeudaich e iadsan a thig d'a ionnsaidh, agus bithidh iad air an còmhdachadh lea mar thrusgan, ach bi'dh càch air am faotainn ann an luideagan salach an gràinealach bhreun féin, agus bithidh iad air an suaineadh annta mar ann an anard-bàis mar sin ag iomchar am maslaidh roi' làthair an Tighearn agus ainglean. Dan. i. 10, 24. Isa. lvii. 2. Taisb. iii. 4, 18; xv. 16.

*Anns an treas àite.* Tha fuil luachmhor aig Criosd tha mar fhuaran fosgailte saor do'n tì a thig a dh'iarraidh beatha air-san chum ionnlad ann, agus " cha tilg e air chŏr sam bith a mach e." Ach tha iadsan nach tig da ionnsaidh air am bacadh bho chuibhroinn a bhi aca dheth, agus tha iad air am fàgail fo dhioghaltas corraich as leth am peacannan. Sech. xii. 1. 1 Ped. i. 18, 19. Eoin. iii. 36; xii. 8.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha geallaidhean prìseil aig Criosd, agus bithidh earrannan diù acasan a thig da ionnsaidh a dh'iarraidh beatha, oir " cha tilg e air chor sam bith a mach iad."

Ach cha'n fhaod cuid a bhi acasan nach tig da ionnsaidh de na gealaidhean so a thaobh gu'm beil iad da rìreadh annsan a mhàin, oir annsan, agus annsan a mhàin, tha na h-uile ghealIaidhean 'nan *seadh* agus 'nan *amen.* Uime sin iadsan nach tig da ionnsaidh cha dean iad *so* a bheag a mhath dhaibh. Sàlm. i. 6. 2 Cor. i. 20, 21.

*Anns a' chùigeamh àite.* Tha aig Criosd mar an ceudna lànachd ghràis ann féin dhaibhsan a thig da ionnsaidh a dh'iarraidh beatha, agus " cha tilg e air chor sam bith a mach iad," ach iadsan nach tig da ionnsaidh tha iad air am fàgail 'nan staid gun ghràs, agus mar dh'fhàgas Criosd iad is ann mar sin a gheibh bàs ifrinn agus breitheanas greim orra. " Esan a gheibh mis" [arsa Criosd] " gheibh e beatha agus tha e a' faotainn fàbhair bho'n Tighearna, ach esan a pheacaicheas 'na m' aghaidh tha e deanamh dochainn da anam féin." " Gach uile le'm fuath mi ghràdhaich iad bàs. Gnà viii. 33—36.

*Anns an t-sè-amh àite.* Tha Criosd na Fhear-eadar-ghuidhe agus bithidh e beò gu bràth a chum eadar-ghuidhe a' dheanamh air an son-san a thig a dhionnsaidh Dhé da thrìd-san. " Meudaichear an doilgheasan dhaibhsan *a* ni deifir an déigh *dhée* eile" (am peacannan agus an ana-miannan) an iobairtean cha'n fhuilig e agus cha luaidh e air an ainm le bhilibh. Eabh. vii. 25. Salm. xvi. 4.

*Anns an t-sheachdamh àite.* Tha gràdh,

innidh, agus truas iongantach aig Criosd dhaibhsan a thig da ionnsaidh. " Smuaintaichibh a nis' air so," ars esan " sibhse nach cuimhnich Dia; air eagal gu'n reub, mi ás a chéile, gun neach ann a theasairgeas." Salm. l. 22.

*Anns an ochdamh àite.* Tha Criosd aithnichte dhaibhsan a thig da ionnsaidh agus air an sgàth-san tha iad féin agus an obair air an gabhail riu leis an Athair, " agus cha tilg e air chor sam bith a mach iad" ach feumaidh càch teicheadh a chum nan creag agus nam beann air son dìdeinn, ach gu diamhain, a chum am falach bho ghnùis agus bho chorraich. Tais. vi. 15—17.

Ach a rithist, tha aig na briathran so " tilgeadh a mach" sealladh àraidh, seach mar bhios an deigh so, eadhon aig latha' bhreitheanais, oir aig an àm sin, agus cha bhi gus a sin am *mallachadh* mòr agus an *tilgeadh a mach* air a dheanamh aithnichte le cur an gniomh. Uime sin labhram mu'n ni so, agus sin fo'n dà cheann so. Mar,

1. Mu'n tilgeadh a mach féin,

2. Mu'n àit' anns am bì iad air an tilgeadh, a bhios mu'n àm sin air an tilgeadh a mach.

Tha'n obair a' bhios deant' air thoiseach air a sin a' seasaidh anns na trì nithe so.

*Anns a' cheud àite.* Seasaidh e air son tearbaidh, eadar iadsan a thàinig da ionnsaidh agus iadsan nach tàinig aig an làtha sin, Oir

neo so, air latha an tilgidh a mach mhòir, bithidh iadsan nach tàinig a nise dha ionnsaidh air an tearbadh uatha-san a' thàinig, oir iadsan a thàinig cha tilg e a mach. "An uair a thig Mac an duine na ghlòir, agus na h-aingil naomha uile maille ris, an sin suidhidh e air cathair rioghail a ghlòire: agus cruinnichear na làthair na h-uile chinnich agus sgaraidh e iad o chéile, amhail a sgaras buachaill na caoirich o' na gobhraidh." Mat. xxv. 31, 32.

Bithidh an sgaradh uabhasach so uime sin air a dheanamh eadar an aiteam a thig an dràst a dh'ionnsaidh Chriosd agus iadsan nach tig; agus air son deagh aobhair, oir a thaobh is nach tigeadh iad còladh ruinne da ionnsaidh nise feadh a tha ùine aca, Cia fàth mu'n seasadh iad maille ruinne an uair a thig breitheanas?

*Anns an dara h-àite.* Bithidh iad air an càradh 'na làthair do réir an staide, iadsan a thàinig da ionnsaidh, ann am mòr ghreadhnachas, eadhon air a làimh dheis, "oir cha tilg e air chor sam bith a mach iad," ach bidh càch air an cur air a làimh chlì ann an ionad maslach agus nàr oir cha tàinig iad da ionnsaidh-san a dh'iarraidh beatha.

Sgaraichte mar an ceudna bithidh iad ann an ceart bhriathran: iadsan a thàinig da ionnsaidh ghoir e riu na caoirich, ach tha càch mar ghobhair fhiadhain, agus sgaraidh se iad on chuid eile mar a thearbas buachaille na caoirich bho na gobhra, agus bithidh na caoirich air an cur air an làimh

dheis (air taobh geata nèimh, on a thàinig iad da ionnsaidh,) ach na gobhair air an làimh chlì gu dhol uaithe chum ifrinn, a thaobh nach eil iad de a chaoirich.

*Anns'an treas àite.* An sin tòisichidh Criosd air dìteadh an dream nach tàinig da ionnsaidh agus their e: " Bha mi ann am choigreach agus cha tug sibh a steach mi," no cha tàinig sibh am' ionnsaidh. Bithidh an leisgeul cho suarach leis ri salachar agus théid e air agh-aidh leis a' bhreitheanas dheireannach. A nise 'nuair a théid na truaghanan so luchd-diùltaidh Chriosd a' chuir mar so na làthair 'nam peac-annan agus an dìteadh, is e so a' cheud obair, an deigh sin théid a' bhinn a thainig a mach a chur an gniomh.

*Anns a' cheud àite.* Ann an làthair nan ainglean naomha.

*Anns an dara h-àite.* Ann an làthair na h-aiteam uile a thàinig 'nam beatha da ionnsaidh le ràdh riù: " Imichidh uam a shluaigh mhall-aichte chum an teine shiorruidh a dh'ullaich-eadh do'n diabhol agus do ainglean," " bha sibh cruaidh-chridheach riumsa, agus ris na bhuin-eadh dhomh :" tha sin gu sònraicht' air fhoill-seachadh anns na briathran so : " Oir bha mi orcrach agus cha tug sibh dhomh biadh, bha mi tart-mhor agus cha tug sibh dhomh deoch; bha mi am choigreach agus cha tug sibh aoidh-eacn dhomh: lomnochd agus cha d'eudaich

sioh mi, euslan agus am prìosan agus cha tàinig sibh gu m' amharc." Mat. xxv. 41—43.

*Anns an àite mu dheireadh.* Nise tha againn fathast ri labhairt mu'n àite anns am bi iad air an tilgeadh, ionad air an cuala sion gu léir iomradh cheana, *se sin:* teine tha air ullachadh do'n diabhol agus do ainglean, ach 's ann mar so a tha cunntas gu sònraichte ri thoirt air:—

*Anns a' cheud àite.* Is e a's ainm dha "Tophet." "Oir dh'ullaicheadh Tophet bho shean; eadhon air son an rìgh (Lucifer) tha e air ullachadh; rinn e domhainn e, rinn e farsuinn e, cruach theine agus mòran connaidh; tha anail an Tighearna mar shruth pronnaisg 'ga fhadadh." Isa xxx. 32.

*Anns an dara h-àite.* Is e a's ainm da "ifrinn." "Is fearr dhut a dhol a steach do'n bheatha air leth chois, na dà chas a bhi agad agus a bhi air do thilgeadh ann an ifrinn do'n teine nach mûchair." Marc ix. 45.

*Anns an treas àite.* Tha e air a ghàirm, "fion-amar féirge Dhé." Agus shàth an t-aingeal a chorran 'san talamh agus chnuasaich e fianain na talmhuinn agus thilg e i ann am fion-amar mòr féirge Dhé." Tais. xiv. 19.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha e air a ghairm "loch teine," "Agus ge be air bith nach d'fhuaradh sgrìobht' ann an leabhar na beatha thilgeadh e san loch theine." Tais. xx. 15.

*Anns a' chùigeamh àite.* Tha e air a ghairm

an "t-slochd."—"Thubhairt thu ann ad chridhe, Théid mi suas a chum nan nèamhan, os ceann reulltan Dé àrdaichidh mi mo rìgh-chathair agus suidhidh mi air sliabh a' chomh-chruinnichidh, air taobh na h-airde tuath: Ach bheirir a nuas thu chum na h-uaighe gu taobhan an t-sluichd." Isa. xiv. 13—15.

*Anns an t-sè-amh àite.* Goirear ris "slochd an dubh-aiginn," "as an tainig an toit agus an locust agus anns an do thilgeadh an dràgon mòr" agus tha i air a gairm gun aiginn a chum cho neo-chriochnach sa tha'n tuiteam a thaisbeanadh a bhios acasan innte nach tàinig a dh'ionnsaidh Chriosda 'san àm thaitneach. Tais. ix. 1, 2; xx. 3.

*Anns an t-seachdamh àite.* Goirear "dorchadas iomalach" ris. "Ceanglaibh e eadar làmhan a's chasan agus tilgibh e chum dòrchadas iomalach, agus tilgibh-sa an seirbheiseach neo-tharbhach a chum dorchadas iomalach an sin bithidh gul agus snagadan fhiacal." *Mat.*

*Anns an ochdamh àite.* Tha e air a ghairm "àmhainn theinteach." "Agus amhail mar a chruinnichear an cogal, agus a loisgear le tein' e is ann mar sin a bhios ann an deireadh an t-saogail so, cuiridh mac an duine aingil uaithe agus tionalaidh iad ás a rioghachd na h-uile nithe a bheir oilbheum agus iadsan a ta deanamh aingidheachd agas tilgidh siad iad anns an àmhuinn air dearg-lasadh: an sin bithidh gul agus gìosgan fhiacal." Mat. xiii. 40—42.

*Anns an àite ma dheireadh.* Theagamh nach

bi e fad as an rathad ged' ni mi ann an àm codhùnaidh a nochdadh ann am beagan fhacal co ris a tha na nithe a bhios da'n cràdh *ann an ionad na dòrainn* air an sàmhlachadh.

*Anns a' cheud àite.* Ris a' chonadh a' loisgeas.

*Anns an dara h-àite.* Ri teine.

*Anns an treas àite.* Ri teine agus pronnasg : —ach.

*Anns a' cheathramh àite.* Ri cnuimh, ri cnuimh a' chagnas agus nach bàsaich am feast. Tha iad air an tilgeadh gu ifrinn " far nach bàsaich an cnuimh agus nach téid an teine as." Marc. ix. 44.

*Anns a' chùigeamh àite.* Tha e air a' ghairm teine do-mhùchta," "Cruinnichidh e a chrithneachd do thigh-tasgaidh, ach loisgidh e am moll le teine nach feudar a mhùchadh." Mat. iii. 12. Luc. iii. 17.

*Anns an t-sè-amh àite.* Tha e air a ghairm " léir-sgrios siorruidh." " Foillsichear an Tighearn' Iosa o nèamh maille ri ainglibh cumhachdach ann an teine lasarach a' deanamh dìoghaltais air an dream aig nach eil eolas air Dia, agus nach eil umhal do shoisgeul ar Tighearn Iosa Criosd muinnitir air an deanar peanas le sgrios siorruidh o lathair an Tighearn, agus o ghlòir a chumhachd." 2 Tes. i. 7—9.

*Anns an t-seachdamh àite.* Tha e air a ghairm " fearg gun mheasgadh," agus a tha air a thoirt dhaibh ann a' copan a' chorraich. " Ma

ni neach air bith aoradh do'n fhiadh-bheathach agus d'a iomhaigh agus ma ghabhas e a chomharadh air clàr eudainn no air a làimh, òlaidh esan de dh'fhion féirge Dhé a ta air a dhòrtadh gun mheasgadh ann an cùpan 'fhéirge-san: agus bithidh e air a phianadh le teine agus pronnasg am fianais nan aingeal naomha agus am fianais an uain." Tais. xiv. 9, 10.

*Anns an ochdamh àite.* Goirear an "dara bàs" ris "Agus thilgeadh am bàs agus ifrinn do'n loch theine: is e so an dara bàs. Beannaichte agus naomha ta esan aig am beil a chuid sa' cheud aiseiridh, air a lethid cha'n eil buaidh aig an dara bàs." Taisb. xx. 14, &c.

*Anns an naoidheamh àite.* Gairear "peanas siorruidh" dheth. "Ach ge be labhras toibheum an aghaidh an Spioraid Naoimh' chan fhaigh e mathanas a chaoidh, ach a ta e an cunnard peanais siorruidh." Mar. iii. 2, 9.

O! na trì briathran so!

Peanas buan-mhaireannach!

Damnadh siorruidh!

Agus, Gu bràth agus gu bràth!

Cia mar chagnas iad so, agus a dh' itheas iad suas, uile dhòchas ri crìoch fhaicinn air truaighe a'pheacaich a tha air a thilgeadh a mach! "Agus bithidh deatach am péin-san ag éiridh suas gu saoghal nan saoghal, agus cha'n eil fois sam bith a latha no dh'òidhche aca-san." Tais. xiv. 11.

Tha'n gnàthachadh ann an ifrinn air a nochdadh le ceithir nithe air am beil fios agamsa:—

1. Le éigheach air son còbhrach agus furtachd gu diamhainn.

2. Le gul.

3. Le tuireadh.

4. Le giosgan fhiacal.

Agus thainig sinn a nis' a chum an dara ni ata gu bhi air a rannsachadh,—*se sin ri ràdh.*

Cia mar a tha e coltach gum beil cumhachd aig Criosd tearnadh no tilgeadh a mach, oir leis na briathran so, " cha tilg mi air chor sam bith a mach" tha e còmhdachadh gum beil cumhachd aige an dà chuid a dheanamh.

Cia mar tha cheist so a' fulang dhuinn an dà ni so a rannsachadh.

1. Cia mar a tha e coltach gum beil cumhachd aige tearnadh no sàbhaladh ?

2. Cia mar a tha e coltach gum beil cumhachd aige air tilgeadh a mach ?

Tha cumhachd a bhi aige chum tearnaidh air a nochdadh leis a so a leanas .—

*Anns a' cheud àite.* Le labhair mu dhéighinn mar tha e ; tha e na Eadar-mheadhonair, agus fhuair e ùghdarras chum na h-oibreach beannaichte so bho Athair mu'n do thòisich an saoghal, mar thuirt an t-Abstol " thagh e sinne annsan mu'n do leagadh bunaite an domhainn" leis na nithe so uile a dh'oibricheas a mach ar slàinte gu h-éifeachdach." (Eph. i. 4.) leugh an caibidil so maille ri. 2 Tim. i. 9.

*Anns an dara h-àite.* Chaidh a' ghealltainn da ar ceud phàrantan gun deanadh e ann an

lànachd na h-aimsir ceann na nathrach a bhruthadh agus mar tha Pôl a' mìneachadh gu n saoradh e iadsan a ta fo'n lagh; on àm sin tha e air a mheas air a mharbhadh air son ar peacaidh ni leis am beil na h-uil' aithrichean fo'n cheud Tiomnadh air an dion o'n fhéirg a tha ri teachd, uaithe sin tha e air a ghairm "an t-Uan a mharbhadh o thoiseach an t-saoghail." Taisb. xiii. 8. Gal. iv. 4, 5. Gen. iii. 15.

*Anns an treas àite.* Thug Maois fianais mu thimchioll leis na sàmhlaidhean, agus leis na sgàileachan, agus leis na h-ìobairtean fuilteach, a dh'àithn e bho bheul Dé a bhi air an cleachdadh chum cumail suas creideamh a phobuill gus an tigeadh àm ath-leasaichidh, agus be sin àm bàis Iosa. Eabh. ix. agus x.

*Anns a' cheathramh àite.* Aig àm a bhreatha thug an t-aingeal fianais m'a thimchioll "gun tearnadh e a phobull bho'm peacannan." Matt. i. 20, 21.

*Anns a' chùigeamh àite.* Thugadh fianais m'a thimchioll ann an lathaibh fheòla gun robh cumhachd aig air talamh peacannan a mhathadh. Marc. ii. 5—11.

*Anns an t-sè-amh àite.* Thugadh fianais m'a thimchioll mar an ceudna leis an àbstol Peadar "Esan dh'àrdaich Dia le dheas làimh na cheannard agus na Shlànaighear a' thoirt aithreachas agus mathanas pheacannan do dh' Israel:" Gniomh v. 31.

*Anns an t-seachdamh àite.* A dh'aon fhacal tha'n fhianais so air a' toirt m'a thimchioll, araon anns an t-Sean Tiomnadh agus anns an Tiomnadh Nuadh.

Agus is deagh aobhar so gum biodh earbsa air a' chur ann mar Shlànaighear.

1. Thàinig e nuas o nèamh gu bhi na Shlànaighear. Eoin vi. 28—40.

2. Bha e air ùngadh an uair a bha e air talamh a chum a bhi na Shlànaighear. Luc. iii. 22.

3. Rinn e gniomharran Slànaigheir: Mar.—

*Anns a' cheud àite.* Cho'-lion e an lagh agus thàinig e gu bhi na chrìoch an lagha air son fireantachd dhaibhsan a chreid ann. Rom. x. 3, 4.

*Anns an dara h-àite.* Leag e sìos a bheatha mar Slànaighear, thug e a bheatha seachad mar éirig do dh'iomadh. Mat. xx. 28. Marc. x. 45. 1 Tim. ii. 6.

*Anns an treas àite.* Shluig e suas am bàs, agus sgrios e an diabhol, agus chuir e air falbh peacadh, fhuair e iuchraichean ifrinn agus a bhàis, chaidh e suas air nèamh, far an deach gabhail ris le Dia, agus sin a chionn gun do thaitin iobairt air son peacaidh ri Dia. 2 Tim. i. 10. Heb. ii. 14, 15. Eph. iv. 7, 8. Eoin xvi. 10, 11. Gniomh. v. 30, 31. Eabh. x. 12, 13

*Anns a' cheathramh àite.* Chuir Dia a mach e agus ghairm se e mar Shlànaighear ag innse

do'n t-saoghal gum beil saors' againne tre fhuil, agus gum fireanaich e sinn, ma chreideas sinn 'na fhuil, agus gur urrainn e gu dìleas agus gu ceart sin a dheanamh. Seadh, tha Dia a' guidhe oirnn a bhi air ar deanamh réith risan tre Mhac, ni nach b'urrainn a bhi mar a biodh sinn air ar n-ùngadh leisan chum na dearbh chrìche so, agus mar an ceudna mar a biodh obair agus na ghabh e os-làimh taitneach agus fiùghail leisan mar Shlànaighear. Rom. iii. 24, 25. 2 Cor. v. 18—21.

*Anns a' chùigeamh àite.* Ghabh Dia cheana mileanan de dh'anmanan a steach ann na Phàrrais, a chionn gun ghabh iad ri Iosa mar Shlànaighear; agus shònraich e gu'n gearradh se às agus gun tilgeadh se ás a làthair an aiteam nach gabh ris mar Shlànaighear. Eabh. xii. 22—26.

Tha rùn orm gun mhòran a labhairt an' so, uime sin labhraidh mi beagan mu'n dara pung, agus ni mi an sin co-dhunadh.

Cia mar a tha e coltach gum beil cumhachd aige tilgeadh a mach.

Tha sin air fhoillseachadh leis na leannas:—

*Anns a' cheud àite.* Rinn an t-Athair e (air son a' ghniomh' a rinn e dha mar Shlànaighear) na Tighearna nan uile, eadhon Tighearna nam beò agus nam màrbh; "Oir is ann chum so a fhuair Criosd bàs agus a dh'éirich e agus tha e beò a rìs chum gu'm biodh e na Thighearn air na beòthaibh agus air na mairbh." Rom. xiv. 9.

*Anns an dara h-àite* Dh' fhàg an t-Athair aige-san comas an tì a b'àill leis a bheothachadh, se sin ri ràdh, le gràs slàinteil, agus iadsan as àill leis a thilgeadh a mach air son ceannairc' na aghaidh. Eoin v. 22.

*Anns an treas àite.* Rinn Dia e na bhreitheamh air beothaibh agus air mairbh, agus thug e na h-uile bhreitheanas do n Mhac agus dh'òrduich e gu'n tugadh na h-uile onair da Mhac, eadhon, mar dh'onaraich iad an t-Athair. Eoin xxii. 5.

*Anns a' cheathramh àite.* Bheir Dia breth air an t-saoghal leis an duine so, tha'n latha 'n diugh air a shònrachadh air son breitheanais, agus tha esan air a shònrachadh mar bhreitheamh, " Shuidhich e latha anns an toir e breth air an t-saoghal am fireantachd, tre'n duine sin." Gniomh xvii. 31, 32.

Air an aobhr sin, feumaidh sinn uile seasamh ro chathair breitheanais Chriosd chum as gum faigh gach duine dhuais air son nan nithe a rinn e anns a chorp do réir a ghniomha; mar do choisinn iad dha nèamh agus slàinte, choisinn iad dha ifrinn agus damnadh.

Agus air son nan aobharan so feumaidh gu'm bi e na bhreitheamh.

*Anns a' cheud àite.* A thaobh irisleachaidh, air son facal Athar dh'irislich se e-féin, agus dh'fhàs e umhal chum bàis, eadhon bàs na croise " Air an aobhar sin dh'àrdaich Dia e gu ro àrd mar an ceudna, agus thug e dha ainm

os-ceann gach uil' ainme chum do dh'ainm Iosa gun lùbadh gach glùn do *nithibh a ta* air nèamh agus do *nithibh a ta* air talamh agus do *nithibh a ta* fo'n talamh; agus gun aidicheadh gach teangadh gur e Iosa Criosd an Tighearna chum glòir Dhé an Athar." Tha so a' nochdadh gum beil e na bhreitheamh agus gu'n suidh e chum breth a thoirt air ainglean agus air doine. Phil. ii. 7—11.

*Anns an dara h-àite.* Gun tugadh gach duine onair do'n Mhac, eadhon, mar tha iad a' toirt onair do'n Athair: Oir cha'n eil an t-Athair a' toirt breth air duine sam bith ach thug e na h-uile bhreitheanas do'n Mhac, chum gun tugadh na h-uile dhuine urram do'n Mhac, amhail mar a tha iad a' toirt urram do'n Athair." Eoin. v. 22, 23.

*Anns an treas àite.* A tnaobh a' cheart bhreitheanais. Cha'n eil an obair so iomchaidh air son creutair sam bith; tha i mhain iomchaidh air son Mhic Dhé oir bheir esan duais do gach duine do réir a shlighean. Tais. ii. 2.

*Anns a' cheathramh àite.* A thaobh gur h-e Mac an Duine. " Agus thug e mar an ceudna dha ùghdarras chum breth a thabhairt do bhrìgh gur e Mac an Duine." Eoin. v. 27.

Mar so thainig mi gu h-aithghearr seachad tro'n cheann-teagaisg so ann an rathad mìnichidh; is e m' ath obair labhairt m'a dhéighinn ann an rathad beachdachaidh, ach bi'dh mi mar

an ceudna cho goirid mu'n chùis sin 'sa leigeas a nàdur dhomh.

" Gach ni bheir an t-Athair dhomhsa thig e am' ionnsaidh agus an tì a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e." Eoin. vi. 37.

A nise thàinig mi chum beagan beachdaichidh, agus labhraidh mi beagan mu'n thimchioll, agus an sin co-dhùnaidh mi an t-iomlan.

Tha na briathran so air am mìneachadh a' toirt dhuinn iomadh, agus is e so cuid dhiu :—

*Anns a' cheud àite.* Gu'm beil Dia an t-Athair agus Criosd a Mhac 'nan dà phearsa air leth anns an Diadhachd.

*Anns an dara h-àite.* Gur h ann leosan, (gun a bhi cur an Spioraid Naoimhe air leth uapa) a tha slàinte chinne-dhaona a thuit air a dhealbh, air a shònrachadh, agus air a thoirt mu'n cuairt.

*Anns an treas àite.* Gun d'rinn an innleachd *shlàinteil* so inndrinn ann an cùmhnanta eadar na pearsaibh so sa'n Diadhachd a ta seasamh ann an tabhairt seachad air taobh an Athar, agus ann an gabhail a steach air taobh a Mhic. " Gach ni bheir an t-Athair dhomhsa," &c.

*Anns a' cheathramh àite.* Gun tig gach aon a thug an t-Athair do Chriosd (do réir inntinn Dhé sa' cheann-teagaisg) gu cinnteach d'a ionnsaidh.

*Anns a' chùigeamh àite.* Cha'n eil tighinn a

dh'ionnsaidh Iosa Criosd uime sin, ri chuir á leth toil', gliocais, no cumhachd duine: ach as leth an tiodhlaic a' gheallaidh, agus tarruinn an Athar: "Gach ni bheir an t-Athair dhomhsa thig e."

*Anns an t-sè-amh àite.* Gum bì Iosa Criosd cùramach a chum gabhail d'a ionnsaidh, iadsan a thig, no tha tighinn d'a ionnsaidh. "Agus an tì a thig cha tilg mi air chor sam bith a mach e."

A bharr orra so, tha firinnean eile air an ciallachadh anns na briathran. Mar,—

*Anns an t-seachdamh àite.* Tha iadsan a tha tighinn a' dh'ionnsaidh Iosa Criosd gu tric fo eagal an cridhe nach gabh e iad da ionnsaidh.

*Anns an ochdamh àite.* Cha leigeadh Iosa Criosd leosan a tha tighinn da ionnsaidh ann am firinn, aon uair a smaointeachadh gun tilgeadh se iad a mach, no air falbh.

Tha na beachdan so gu léir 'nan laidhe anns na briathran, agus tha iad gu mòr air an daigneachadh le Sgriobturan na firinn, ach cha labhair mi aig an àm so mu'n tiomchioll uile, ach théid mi' seachad air a' cheud, an darra, an treas, an ceathramh, agus an sè-amh, a dh'aon chuid, a thaobh gur miann leam a bhi aithghearr, agus a rithist, a chionn gum beil iad a' bualadh air earannan mìnichidh a' chinnteagaisg. Tòisichidh mi uime sin leis a' cheud bheachd anns a mhìneachadh so:—

*Anns a' cheud àite.* Nise ma ta cha'n eil

tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd ann an toil, no'n gliocas no an cumhachd duine, ach anns an tiodhlac, anns a' ghealladh, agus ann an tarruinn an Athar. Tha'm beachdachadh, so a co-sheasamh ann an dà earrann.

*Anns a' cheud àite.* Cha'n eil tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd ann an comas toile, gliocais, no cumhachd duine;

*Anns an dara h-àite.* Ach le *buaidh* tiodhlaic, geallaidh, agus tarruinn an Athar.

Ma sheallas tu gheibh thu ann sa' cheud chuid de mhìneachadh a' chinn-teagaisg, gum beil an ceann-teagaisg a' giùlan na firinn so na uchd, uime sin leannaidh mi ann an so an seòl a' chleachd mi cheana:—

*Anns a' cheud àite.* Cha'n eil tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd ann an comas toile, gliocais, no ann an cumhachd duine; tha sin fior do-bhrìgh gum beil na Sgriobturan da rìreadh ag ràdh nach eil.

*Anns a' cheud àite.* Tha na Sgriobturan ag àicheadh e bhi do réir toil' duine: " Cha'n ann o fhuil, no o thoil na feòla no o thoil duine," agus a rithist, " Chan ann on tì leis ann àill no on tì a ruitheas, ach o Dhia a ni tròcair." Eoin. i. 13. Rom. ix. 16.

*Anns an dara h-àite.* Tha'n Sgriobtur ag àicheadh e bhi 'n comas gliocais duine tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd, mar tha e soilleir bho na beachdan so.

*Anns a' cheud àite.* Ann an gliocas Dé

rùinich e nach aithnicheadh an saoghal e tre ghliocas. A nise mar nach urrainn iad aithneachadh tre ghliocas, is coltach, nach urrainn iad tighinn d'a ionnsaidh leis a' ghliocas sin, oir cha tig sinn da ionnsaidh mu'm faigh sinn eòlas air, ach an deigh dhuinn eòlas air fhaotainn. 1 Cor. i. 21. Gniomh. xiii. 27. Salm. ix. 10.

*Anns an dara h-àite.* Tha gliocas daonta do réir teisteas Dé air a mheas mar amaideas an comais ri eòlas Chriosd. " Nach do rinn Dia amaideach gliocas an t-saoghail so ?" agus a rithist " Tha gliocas an t-saoghail so na amaideas le Dia."

Ma rinn Dia gliocas an t-saoghail so na amaideas, agus a rithist, ma tha gliocas an t-saoghail so na amaideas na bheachd, uime sin gu deimhin cha'n eil e coltach gum fàsadh am peacach cho crionna leis a' ghliocas sin a's gun tigeadh e dh'ionnsaidh Chriosd; gu sònraichte ma bheir sinn fainear.

*Anns an treas àite.* 'Se teagasg, " Criosd air a cheusadh" agus slàinte da thrìd-san an dearbh ni a tha gliocas an t-saoghail so a meas mar amaideas; a nise, ma tha dearbh theagasg " Criosd air a cheusadh" air a mheas na amaideas le gliocas an t-saoghail so, cha'n fhaod e bhi gum bi duine leis a' ghliocas sin air a tharruinn a mach 'na anam a chum tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd. 1 Cor. i. 18, 20, 23; ii. 14; iii. 19.

*Anns a' cheathramh àite.* Mheas Dia gliocas an t-saoghail so mar a h-aon de a nàimhdean a's mò, uime sin cha'n urrainn duine tighinn a' dh'ionnsaidh Chriosd le leithid a' ghliocas, oir cha'n eil e coltach, gun tàirneadh a h-aon de na nàimhdean a's mò th' aig Dia peacach a dh'ionnsaidh an àite a's mò a bheireadh a thaitneas do Dhia, mar tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd. Nise tha e làn-shoilleir gu'n mheas Dia gliocas an t-saoghail so mar aon de a nàimhdean a's mò.

*Anns a' cheud àite.* A chionn gu'm beil gliocas an t-saoghail so a' tilgeadh mòr thàir air na ghabh am Mac os-làimh ; chaidh a dhearbhadh roimhe so gun mheas e a cheusadh mar amaideas, ged is e sin an t-aon a's airde de chodhearbhaidhean a ghliocais diadhaidh. Eph. i. 7, 8.

*Anns an dara h-àite.* A chionn gun mhùigh Dia gliocas an t-saoghail so a sgrios, agus a thuinndaidh gu neoni agus a' chuir a dhìth, ni nach deannadh e idir mar be gu'n mheas se e na nàmhaid, a sheòladh duine gu cùl a chuir ri Iosa Criosd. Leugh Isa. xxix. 14. 1 Cor. i. 19.

*Anns an treas àite.* Dhiult e gliocas an t-saoghail so a bhi na chòmhnadh ann an séirbheis fhacail, ga mheas mar ni gun tairbh agus a théid am mugha. 1 Cor. ii. 4.

*Anns a' cheathramh àite.* Chionn gun chuir gliocas an t-saoghail so a dhìth iadsan a bha

ga shirreadh agus a tha'n geall air. 1 Cor. i. 18, 19.

*Anns a' chùigeamh àite.* Agus thubhairt Dia ma bhios duine sam bith glic anns an t-saoghal so feumaidh gum bi e na amadan ann an gliocas an t-saoghail so, agus gur e an aon seòl air a bhi glic gliocas Dé. " Ma shaolas neach air bith 'nur measg *eféin* a bhi glic san t-saoghal so, biodh e na amadan chum gum bi e glic, oir is amaideachd aig Dia gliocas an t-saoghail so." 1 Cor. iii. 18—20.

*Anns an treas àite.* Cha'n eil tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd ann an comas cumhachd duine. Tha so soilleir, ann an cuid,

*Anns a' cheud àite.* Bho'n ni a nochdadh roimh so, oir tha cumhachd duine, na chuir a mach, air an t-seòl so a dh'aon chuid air a ghluasad suas le gràdh, air neo le mothachadh air easbhuidh, ach cha toir gliocas an t-saoghail so gràdh do dhuine, ni mò bheir e mothachadh dha air fheum air Iosa Criosd; uime sin tha 'chumhachd 'na laidhe sàmhach mu'n chùis sin.

*Anns an dara h-àite.* Ciod an cumhachd a tha aige-san a ta màrbh, mar tha gach uile duine nadurrach gu spioradail, eadhon marbh ann am peacadh san euceartan? Marbh, eadhon cho marbh do nithibh Thiomnaidh Nuaidh Dhé sa tha esan a tha anns an uaigh do nithibh an t-saoghail so, ciod an cumhachd a ta aige-san, ma ta chum tiginn

a dh'ionnsaidh Iosa Criosd? Eoin. v. 25. Eph. ii. 1. Col. ii. 13.

*Anns an treas àite.* Tha Dia a' toirmeasg do'n duine threun uaill a chuir á neart, agus tha e 'g ràdh gu cinnteach, ceart, " Nach toir aon duine buaidh le neart," agus a rithist, " Chan ann le neart no le cumhachd ach le mo Spiorad-sa deir an Tighearn." Ier. ix. 23, 24. 1 Sam. ii. 9. Seach. iv. 6. 1 Cor. xxvii. 28—31.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha Pol ag aideachadh nach eil cumhachd aig duine tha air iompachadh leis féin air uidhir agus aon smuain mhath a' smaointeachadh. Mar eil cumhachd aige an ni mu dheireadh a dheanamh, oir is e smaointinn a's lugha no tiginn, cha'n urrainn aon duine tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd le 'chumhachd féin. 2 Cor. iii. 5.

*Anns a' chùigeamh àite.* Uaidhe so tha e air aithris gum beil sinn air ar deanamh toileach tighinn le cumhachd Dhé, agus a bhi air ar togail bho staid peacaidh gu staid gràis le cumhachd Dhé, agus gu creidsinn, se sin r'a ràdh tighinn tre mhòr oibreachadh a chumhachd treun féin. Salm. cx. 3. Col. ii. 12. Eph. i. 18—20. Faic mar an ceudna. Iob. xlvi. 14.

Ach cha ruigeadh so a leas a bhi mar sin, nam biodh aon chuid cumhachd no toil aig duine tighinn, no urrad agus smaointeach gu

gràsmhor a bhi toileach (dhiù féin) chum tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

Bu choir dhomh a nise tighinn a dh'ionn saidh cumhachd an dara h-earrainn de'n bheachd so, ach rinn mi sin air àmanan cheana, ann an earrann mìnichidh a chinn-teagaisg; ni air am faod an leughadair amharc, oir cha toir mi an so dhut ach a h-aon a mhàin, no dithis a bharrachd a tha tighinn 'chum na h-aon bhrìghe agus thig mi sin a dh'ionnsaidh an t-seadha anns an gabhar an t-iomlan.

*Anns a' cheud àite.* Tha e air aithris gu soilleir, "Cha'n urrainn neach air bith teachd am' ionnsaidh-sa mar tarruinn an t-Athair a' chuir uaithe mis' e." Chan eil an ceann-teagaisg so a mhain a' ciallachadh gum beil an duine dh'easbhuidh cumhachd, ach mar an ceudna toil, a chum tighinn a dh'ionn-saidh Iosa Criosd, feumaidh iad a bhi air an tarruinn, cha tig iad mar bi iad air an tarruinn, agus tabhair fainear cha'n e duine no uile ainglean nèamh as urrainn peacach a tharruinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, cha'n urrainn neach air bith teachd am' ionnsaidhsa mar a tarruinn an t-Athair a chuir uaithe mis e." Eoin vi. 44.

*Anns an dara h-àite.* A rithist, "chan urrainn neach air bith teachd am' ionnsaidh mar bi e air a thort dha o m' athair," (Eoin. vi.

65,) is e tiodhlac nèamhaidh a bheir air duine tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

*Anns an treas àite.* A rithist, tha e sgriobhta anns na faidhibh, agus bithidh iad uile air an teagasg o Dhia. Uime sin gach neach a chuala agus a dh'fhòghlum o'm Athair, thig e am' ionnsaidhsa. Eoin. vi. 45.

Cha labhair mi mòran air an so, ach ni mi cuid do dhlù smaointeachadh agus thig mi an sin chum an ath bheachdachaidh.

*Anns a' cheud àite.* Am beil e mar sin? Am beil tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd tre thoil, gliocais, no cumhachd duine, ach tre thiodhlaic, ghealläidh agus tarruinn an Athar? Ma tha, tha iad ra'n coireachadh a tha glaodhaich suas toil, gliocas, agus cumhachd duine mar nithibh foghainteach chum daoine thoirt a dh'ionnsaidh Chriosd

Tha cuid de dhaoine ann a tha'n dùil nach urrainnear cur 'nan aghaidh 'nuair a thòisicheas iad air tagairt air son toil, gliocais, agus cumhachd duine, an coimeas ris na nithibh a bhuineas do rìoghachd Chriosd, ach their mi ri leithid sud de dhuine nach tainig e fathast gu thuigsinn, gur e féin an dearbh neach a tha na Sgriobturan a' teagasg mu thimchioll, ni mo tha dh'fhios aige ciod e an ni tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd le teagasg, tiodhlaic, agus tarruinn an Athar. Is e an dearbh neach a thog suas nàimhdean Dé càlg-dhireach na

aghaidh agus a tha buanachadh air a bhi toirt dùbhlan da air an t-sheòl ud; agus an ni a's crioch dha gun ùr-bhreath tha na sgriobturan a' teagasg mar an ceudna: ach théid e seachad air so.

*Anns an dara h-àite.* Am beil e mar so? am beil tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd tre thoil, gealladh, agus tarruinn an Athar? ma tha, fòghlumadh naoimh ann an so an tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd a chur as leth tiodhlaic geallaidh, agus tarruinn an Athar. A Chriosdaidh beannaich-sa Dia a thug thusa do dh' Iosa Criosd tre ghealladh, agus a rithist beannaich Dia a chionn gun do tharruinn e thu ga ionnsaidh. Agus c'arson is e thusa? C'arson nach e neach eile? O! gu'm a h-ann a ghabhas glòir gràidh thaghta còmhnaidh air do cheann, agus gu'm a h-ann a ghabhas glòir mòr-ghràis Dé gréim air do chridhe, a ni do ghiùlan a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

*Anns an treas àite.* Am beil e mar so, gum beil tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd trid an Athar mar a thubhairt mi roimhe? ma tha sin mar sin, bu chòir dhuinn mòr mheas a bhi againn orrasan a tha da rìreadh a' tighinn, a dh'ionnsaidh Iosa Criosd: tha mi 'g ràdh mòr mheas a bhi orra air a sgàth-san tre bhuaidh a ghràis a thug orra tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

Tha sinn a' faicinn an uair a ruigeas duine

air eolas le buadhan nàdurrach agus a chuireas iad an gniomh obair a bhios na h-ioghnadh do'n t-saoghal cionnas a bhios an neach sin air a ghràdhachadh agus air a mholadh. Seadh, cia mar tha chiall, a thùr, agus a dhìcheall air a chliùthachadh, ach fathast, cha'n eil an duine rinn sin ach de'n t-saoghal so, agus cha'n eil na ghnìomh ach toradh buadhan nadurrach agus na nithe a rinneadh leis théid crìoch orra ann an diamhanas 'san cràdh cridhe. Agus osbarr, theagamh ann an rannsachadh a mach nan euchdan sin, gun pheacaich e ann an aghaidh Dhé, a' caitheamh a thìm gu diamhain, agus fa-dheòigh gun chaill e anam le dearmad air obair a b' fhearr; gidheadh tha e air a ghràdhachadh le ioghnadh. Ach tha mi 'g ràdh mo thogas buadhan nadurrach, saothair agus dìcheall an duine so gu leithid a chliù, agus a' mhiadh anns an t-saoghal, ciod am meas ba chòir a bhi againn air neach a tha tighinn le tiodhlac, gealladh, agus cumhachd Dhé a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

*Anns a' cheud àite.* Is e so an duine tha Dia maille ris, agus còladh ris am beil Dia ag oibhreachadh agus ag imeachd, duine tha ghluasad air a riaghladh agus air a stiùradh le 'làimh chumhachdaich,—so far am beil duine!

*Anns an dara h-àite.* Tha'n duine so le cumhachd treun Dé a ta 'g oibreachadh ann comasach air saoghal iomlan a thilgeadh air a chùl leis na h-uile shòlas agus ana-miann a ta

ann, agus buaidh a thoirt thar gach deuchainn a's urrainn daoine no deamhnabh a' chur na aghaidh!

*Anns an treas àite.* Tha'n duine so air a thuras gu Sliabh Shioin; an Ireusalem nèamhaidh cathair an Dé bheò, agus cuideachd gun àireamh de dh'ainglean; agus do dh'anmanan dhaoine fìreanta air an deanamh foirfe. *Agus* a dh'ionnsaidh an Dia bheò breitheamh nan uile, agus Iosa,—so far am beil duine!

*Anns a' cheathramh àite.* Is urrainn an duine so amharc air a' bhàs le sòlas, agus gàire dheanamh ri léir-sgrios an uair a thig e, agus is fada leis a tha e gu'n fhuaim na trompaid' deireannaich' a chluinntinn, agus am breitheamh fhaicinn a' tighinn air neulaibh nèimh,—so far am beil duine gun teagamh!

A chriosdaidhean, ma ta, gràdhaichibh a chéile, mar a lethid sud de dhuine, Tha fios agam gu'n gràdhaich, ach deanaibh, sin ni's mò agas mi's mò. Agus a chum gun toir sibh fainear na dhà no na trì nithe so:

*Anns a' cheud àite.* Is iad so cùisean gràidh Chrìosd. Mat. xii. 48; xv. 22—29. Luc. vii. 9.

*Anns an dara h-àite.* Is iad cùisean gràidh nan aingeal. Dan. ix. 12; x. 11; xii. 4. Eabh. i. 14.

*Anns an treas àite.* B'iad so cùisean gràidh nan cinneach 'nuair a' chreideadh iad annta.

Dan. v. 10. Gniomh. v. 15. 1 Cor. xiv. 24, 25.

Uime sin, gràdhaicheadh gach aon muinntir eil ni's fearr na iad féin. Phil. ii. 3.

*Anns a' cheathramh àite.* A rithist, am beil e mar sin, nach tig neach sam bith a dh'ionnsaidh Iosa Criosd le toil, gliocas, no cumhachd duine, ach le tiodhlac, cumhachd, agus tarruinn an Athar? Ma ta, tha so a' nochdadh dhuinne cho aineolach sa tha a' mhuinntir a tha deanamh cuspair dìmheas agus corraich dhiùsan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Is daoine neo-reusonta agus aingidh iad so. Daoine anns nach eil creideamh air bith. 1 Thes. iii. 2.

A Pheacachabh na'm biodh fhios agaibhsa cia cho beannaichte sa ta 'n nì sin, tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, agus gur ann le còmhnadh agus tarruinn an Athar a tha iad da rìreadh a' tighinn da ionnsaidh: loisgeadh sibh ann an ifrinn mìle bliadhna mu'n tionndaidheadh sibh ar n-inntinnean mar tha sibh a' deanamh 'na aghaidh san a tha Dia a' tarruinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, agus an aghaidh an Dé a ta ga tharruinn.

Ach a pheacaich neo-dhìleas, reusonaichidhmid beagan mu'n chùis. Ciod a rinn an duine so 'na t'aghaidh tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd? C'arson a ha thu dha dheanamh na chuspair do spòrsa? Am beil a thighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd a' cur corraich

ort? Am beil e bhi an dion-thòir air a shlàinte féin a' cur mi-thlachd ort? Am beil e bhi a' tréigsinn a pheacannan agus a shòlas amaideach a' cur fearg ort?

A pheacaich bhochd a tha tighinn! "Iobraidh tu gràinealachd nan Eiphiteach fa-chomhair an sùl agus nach gabh iad do chlachaibh ort." Exod. viii. 26.

Ach tha mi 'g ràdh, c'arson a tha so a' cur corraich ort? am mist e bheag tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd; no ghràdhachadh agus seirbheis a dheanamh dha? agus am beil e na amadan air son teicheadh bho'n nì sin a bhàthadh tusa ann an tein' ifrinn, agus beatha shiorruidh iarraidh dha féin? Osbarr, guidheam oribh a dhaoine, thugaibh so fainear cha 'n eil e deanamh so uaithe féin, ach le tarruinn an Athar. Thig agus innseam dhut ann ad chluais, cha tig thu dha ionnsaidh thu féin, agus an tì a thig tha thu ga bhacadh.

*Anns a' cheud àite.* Théid breth a thoirt ort mar neach a dh' fuathaich, agus aig an robh droch rùn do Chriosd a' dhionnsaidh am beil am peacach bochd so a' tighinn.

*Anns an dara h-àite.* Théid breth a thoirt ort mar neach a dh' fhuathaich an t-Athair a tha le tharruinn chumhachdach a' toirt air a pheacach tighinn.

*Anns an treas àite.* Théid do ghlacadh agus breth a thoirt ort mar neach aig an robh gamhlas do spiorad nan gràs anns an tì sin a

ta le 'chomhnadh a' tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Ciod a their thu nis'? am buanaich thu ann ad ghniomharran? Am buanaich thu ann a bhi deanamh di-mheas air an Dia bheò? An saoil thu gu'n seas thu gu math 'na aghaidh latha 'bhreitheanais? " An urradh do chridhe fulang no'n urra do làmhan a bhi laidir anns na lathaibh anns an buin mise riut, deir an Tighearna?" Eoin xv. 18—27. Breith. 14, 15. 1 Tes. iv. 8. Esc. xxii. 14.

*Anns a' cheathramh àite.* Am beil e mar sin, nach tig neach sam bith a dh'ionnsaidh Iosa Criosd le toil, gliocas, no cumhachd duine, ach le tiodhlac, gealladh, agus tarruinn an Athar? Ma tha, tha sin a' nochdadh dhuinne mar tha e tachairt, gum beil meadhonan laga cho comasach is gun toir iad daoine ás am peacannan chum a bhi an dion-thòir air Iosa Criosd. 'Nuair a dh'iarr Dia air Maois labhairt ri shluadh, thubhairt e, " A nise ma ta éisd ri'm ghuth, bheir mise comhairl ort." (Escod. xviii. 19.) 'Nuair a labhras Dia, agus an uair a chuireas Dia obair an gniomh co a bhacas e? Cha bhac aon neach, an sin théid an obair air a h-aghaidh. Thilg Elias fhaluinn air guailean Elisha agus ciod an obair iongantach a thainig na lòrg? 'Nuair a thainig Iosa dh'ionnsaidh an àite anns 'na ghoir an coileach, ciod an obair a bha'n sin, O! an uair a bhios Dia anns na meadhonan oibrichidh

iad gu h-iongantach. (ge be air bith cho lag is cho dìblidh sa' bhios iad annta féin.) 1 Rìgh. xix. 19. Mat. xxvi. 74, 75. Marc xiv. 71, 72. Luc. xxii. 60—22.

Cha do thuig an saoghal, ni mò a chreid e gun tuiteadh ballachan Iricho le fuaim adhairc-ean reitheachan, ach an uair a dh'obraicheas Dia, feumaidh na meadhonan a bhi éifeachdach. Ni facal fann a labhairt am buillsgean tàire agus sgeige, miorbhuilean oibreachadh; ma their an Tighearna do Dia mar sin, mar an ceudna.

*Anns a' chùigeamh àite.* Am beil e mar sin? nach tig duine sam bith a dh'ionnsaidh Iosa Criosda le toil, gliocas, agus cumhachd duine, ach le tiodhlac, gealladh, agus tarruinn an Athar? Ma ta faodaidh Criosdaidhean seasamh an so agus ioghnadh a ghabhail á obair éifeachdach freasdail Dé a chleachd e mar mheadhonan a chum an toirt a' dh'ionn-saidh Iosa Criosd.

Oir ged tha muinntir air an tarruinn a dh'ionnsaidh Chriosd le cumhachd an Athar, gidheadh tha'n cumhachd ga chuir féin a mach le cleachdadh mheadhonan; agus tha na meadhonan so iomadaidh; aig àm mar so, agus aig àm eile mar sud, air an dòigh agus aig an àm is àill leis féin ged robh na meadhonan cho dìblidh sa dh' fhaodadh a bhith, gidheadh ni Dia, a dh'àithn do'n t-solus dealradh á dorchasdas na meadhonan sin laidir, agus tha

e gu tric a' cleachdadh mheadhonan mi-choltach a chum iompachaidh agus slainte a phobuill a thoirt mu'n cuairt. Uime sin sibhse thainig a dh'ionnsaidh Chriosd, (le shamhail sin de mheadhon;) staidaibh féin agus gabhaibh iongantas, agus le iongantas. ardaichibh a chumhachd Uile-chumhachd-ach-san leis an d'rinn e n'am meadhonan éifeachdach a chum bhur tabhairt a dh'ionn-saidh Iosa Criosd.

Ciod iad na freasdalan a chleachd Dia mar mheadhonan faisg air làimh, no fad air falbh a chum do thabhairt a dhionnsaidh Iosa Criosd? An e atharrachadh t'ionaid chòmhnaidh, no do staide, call caraide, no codach, no ni mar sin, no an e sealltainn thairis air leabhar math a thach-air ruit, no do choimhearsnachaibh a chluinn-tinn a' labhairt mu nithibh nèamhaidh, no breitheanas Dé fhaicinn da chuir an gniomh air muinntir eile, no thu féin fhaicinn air do shaoradh uapa, no thu thachairt fo fhrithealadh neach eigin diadhaidh? Tabhairt a leithid sin do fhreasdal, no do fhreasdalaibh fainear, bha iad air an cur a mach le cumhachd treun a chum math a dheanamh dhut! Chaidh Dia féin tha mi 'g ràdh 'na chàrbad; seadh, agus bheannaich se e air chor is nach d' fhàilinn e ann an toirt nan nithe mu'n do chuireadh a mach e gu crìch.

Cha do bheannaich Dia a fhreasdalan do na h-uile neach air an t-seòl so: Cia lion mìle tha

anns an t-saoghal so a tha cuir gach latha seachad fo leithid sin de fhreasdalaibh! Ach cha'n eil Dia annta chum a leithid do ghnìomh a dheanamh leo 'sa rinn e do t'anam bochdsa le e dh'oibreachadh gu h-éifeachdach leo. O! gu'm a h-ann a choinnicheadh Iosa Criosd thu anns an fhreasdal so, anns an stòldachd so, se so gràs gu dearbha! Mu so, uime sin, is cumhaidh dhut iongantas a' ghabhail, agus Dia a bheannachadh.

Ceadaich dhomh fios blas cuid de na freasdalan so a bha éifeachdach, tre oibreachadh Dhé a chum slàint' anmanan a phobuill a thabhairt dhut.

*Anns a' cheud àite.* A bhan-Samaraiteanach. B'éigin tachairt gu'n rachadh i mach do'n bhaile a' tharruinn uisge sa'cheart àm anns an tàinig Iosa Criosd a Slànaighear o chéin, agus a leagail anail aig an tobar. Ciod am freasdal beannaichte bha'n so; eadhon freasdal a bha air oibreachadh le gliocas agus cumhachd uile-chumhachdach a chum iompachadh agus sàbhaladh a' chreatair bhochd so, oir b'ann a chum na crache sin a b'éigin gu'n thachair i féin agus a slànaighear ri chéile, chum agus gum biodh obair bheannaicht' air oibreachadh oirre do réir mar a dh'òrduicheadh ro' làimh leis an Athair. Eoin. iv.

*Anns an dara h-àite.* Ciod e cho freasdalach sa bha e gum biodh craobh anns an rathad air an robh Sacheus anns 'na shreap e

suas chum cothrom a thoirt do dh' Iosa gu gairm air ceann-feadha nan cìs-mhaor dhachaigh d'a ionnsaidh féin, eadhon mu'n dh'fhuair e tìm gu tighinn a nuas. Luc. xii.

*Anns an treas àite.* Nach eil e na iongantas gum biodh am meirleach mu'm beil thu leughadh anns an t-Soisgeil air a thilgeadh le freasdal Dé ann am prìosan, agus air a dhìtheadh gu bàs air a' cheart àm sin anns an robh Iosa féin gu bàsachadh: seadh, agus gu'n thàrladh dhaibh a bhi air an ceusadh còladh chum gu'm biodh cothrom aig a' mheirleach air briathran deireannach Iosa chluinntinn agus an tabhairt fainear chum a bhi air iompachadh leis-an ro uair a bhàis? Luc. xxiii.

*Anns a' cheathramh àite.* Ciod e cho iongantach sa' bha am freasdal air oibreachadh le Dia, gum biodh Onesimus an uair a ruith e air falbh bho mhaighistear air a ghlacadh agus air 'thilgeadh am prìosan far an robh Pòl air a cheangal air son briathar an t-Soisgeil; chum gu'm biodh e air iompachadh leis. "Agus a ta fios againn gu'n co-oibrich na h-uile nithe chum math do'n dream d'am beil gràdh do Dhia *eadhon* dhaibh-san a ghairmeas a réir *a* rùin. Rom. viii. 28.

*Anns a' chùigeamh àite.* Seadh, b'aithne dhomh féin muinntir a thugadh a dh'éisdeachd an fhacail an aghaidh an toile; chaidh muinntir eile, cha'n ann a dh' éisdeachd, ach chum is gum biodh iad air am faicinn agus a dh'amh-

arc chàich, agus a' chuir fàilt orr', agus mar an ceudna chum sgòd fhaicinn air muinntir eile; tha cuid mar an ceudna dol do'n éisdeachd chum an sùilean adhaltranach a thoileachadh le 'n socrachadh air cuspairean sgiamhach; agus gidheadh rinn Dia feum dhiu so le'n toirt fo ghràs chum an anmanan a thearnadh.

*Anns an t-sè-amh àite.* An tig duine sam bith a dh'ionnsaidh Chriosd ach le tarruinn, &c. an Athar. Mar tig, leig dhomh rabhadh a thoirt do na peacaich bhochd' a fhuair fradharc air an atharrachadh a dh'oibrich Dia orrasan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, gun a bhi cur na h-oibreach agus an atharraichidh so as leth nithibh agus aobharan eile.

Tha cuid do pheacaich bhochda anns an t-Saoghal a chì gu soilleir atharrachadh, atharrachadh cumhachdach a' tighinn air an coimhearsnaich agus air an càirdean a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd; ach mar thubhairt mi, tha iad aineolach mu dhéighinn, co as a thàinig e, no c'àite théid e: " is ann mar sin a tha gach neach a tha air a bhreith o'n Spiorad." (Eoin iii. 8.) Uime sin tha iad a' cur nan atharraichean so as leth nithibh eile,—mar.

1. Leann-dubh,
2. A bhi suidhe aonaranach,
3. Le tuilleadh 'sa chòir de leughadh.
4. Le bhi dol gu tuilleadh 'sa chòir do shearmoinean.

5. Le tuilleadh 'sa chòir de chnuasach, agus de mheòraich air na chual' iad.

Mar an ceudna, cho-dhuin iad air an taobh eile.

*Anns a' cheud àite.* Gur h-e cion cuideachda chridheil, shuilbhir.

*Anns an dara h-àite.* Gur ann le cion cùng-aidh leigheis, uime sin thug iad comhairl' orra leughadh a leigeadh m'a làr, agus sear-moinean agus cuideachd dhuine cianaile, troma, a sheachnadh, agus a bhi subhach, a bhi dol a chéilidh agus a bhi dìcheallach m'a ghnoth-aichean an t-saoghail so, agus gun iad a shuidhe idir a' smaointeachadh 'nan aonar, &c.

Ach thig an so, a pheacaich thruaigh ain-eolaich, labhram riut, is dòigh leam gu'n thionndaidh tha mach gu bhi nad' chomhairl-each do Shàtan: tha mise 'g ràdh riut nach eil fios agad ciod a tha thu deanamh. Cumhainn a bhi caitheamh do bhreitheanais air an t-seòl so, thug thu breth gu h-amaideach, agus chuir thu an céill leis an so do gach neach a théid seachad gur amadan thu.

Ciod! am beil thu meas dearbhadh air peacadh, bròn air son peacaidh, aithreachas air son peacaidh, na leann-dubh, tha so coltach riusan a thuirt air an taobh eile, "Tha'n duin' air mhisg le fion nuadh," &c. Oir mar esan a thubhairt gun robh Pòl air chuthach. Gniomh. ii. 23; xxvi. 24.

A pheacaich thruaigh, aineolaich, nach

urrainn thu breth m's' fearr a thabhairt? Ciod! am beil a bhi suidhe aonaranach, sàmhach smuainteachail fo làimh Dhé, a leughadh nan Sgriobturan, agus a' cluinntinn shearmoinean, &c. 'na dhòigh aìr dol a mugha? Gum a h-ann a dh' fhosglas Dia do shùilean chum gu'n toir e ort gu'm faic thu do mhearachd. Chuir thu thu-féin an agaidh Dhé, rinn thu tàir' air gluasad a làmhan thug thu an ionnsaidh air anmanan a mhort. Ciod! an urrainn thu comhairle ni's fearr a thoirt seachad, a' buntain riusan a leònadh le Dia, g'an cuir a dh'ionnsaidh comhairlean ifrinn air son còmhnaidh, tha thu 'g iarraidh orra bhi subhach agus eatrom; ach nach eil fhios agadsa " gum beil cridhe an amadain ann an tigh na cùirme. Ecles. vii. 2.

Tha thu 'g iarraidh orra searmonaichean tàirn-thoirmeach a sheachnadh: " Ach nach fearr éisdeachd ri achmhasan dhaoine glice, na gu'n éisdeadh duine ri h-òran amadanan." (rann 5.) Tha thu 'g iarraidh orra bhi dìcheallach ann an gnothaichean an t-saoghail so, ach nach eil fhios agadsa gum beil an Tighearna 'g ràdh—" sir air tùs rìoghadh Dhé agus fìreantachd?" Mat. iii. 36.

A pheachaich thruaigh aineolaich, cluinn comhairle Dhé dhaibh, agus fòghlum féin a bhi ni's glice, " Ma tha neach fo àmhghar? deanadh e ùrnaigh, ma tha neach subhach? seinneadh e sàilm." " Is beannaichte an tì a dh'éisdeas riumsa, agus a dh'éisdeas a chum an

àma ri teachd, saoraibh sibh féin o'n ghinealach fhiar so, rannsaichibh nan sgriobturan, thugaibh aire do leughadh," "Is fearr a dhol do thigh a bhròin, &c." Seumas v. 13. Gnath. viii. 32, 33. Gniomh. ii. 40. Eoin v. 39. 1 Tim. v. 13. Ecles. viii. 1—3.

Agus an tabhair thu breth air-san a ni mar sud, am beil thu gu ìre bhig coltach ri Eilimas an drùidh a dh'iarr an t-uachdaran a thionndaidh o chreideamh, tha thu 'g iarraidh sligheachan ceart an Tighearn fhiaradh, tabhair fainear nach faigh breitheanas trom eigin gréim ort. Gniomh. xiii. 8—13.

Ciod! teagasg do dhaoine faireachadh air dearbhadh peacaidh a mhùchadh, agus daoine thoirt bho smuaintean cudthromach mu olcas a pheacaidh, agus uabhasan an t-saoghail ri teachd, agus mar sheachnas iad an ni sin. Ciod! a teagasg do dhaoine mar chuireas iad Dia agus fhacal ás an cuimhne le ruith a dh'ionnsaidh cuideachd eutrom le tionntadh ris an t-saoghal agus dol air chéilidh, &c. Is ionan sin agus a ràdh ri Dia " Imich uainn oir cha'n àill linn eòlas do shlighibh oir ciod, e an t-uile-chumhachdach gu'n deanamaid seirbheis da? oir ciod a' bhuannach a ta ann dhuinne gun coimhideadh sinn a shlighean?" so far am beil diabhol ann an greann! Ciod! ag iarraidh air duine triall do réir cùrs' an t-saoghail so, " a réir uachdranachd cumhachd an adhair an spiorad a tha nis' ag oib-

reachadh ann an cloinn na h-eas-umhlachd." Eph. ii. 12.

*Cunuil.* Ach cha'n eil fios againne gu'm beil an leithid a' tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, gu cinnteach tha sinn a' gabhail iongantais asta, agus a' smaointeach gur amadanan iad?

*Freagairt. Anns a' cheud àite.* 'Nach eil fios agadsa gu'm beil iad a' tighinn a dh' ionnsaidh Iosa Criosd? Mar eil, ma ta faodaidh iad a bhi tighinn d'a ionnsaidh air son na tha dh'fhios agadsa. Agus c'arson a bhios tu ni's miosa na bhrùid, olc a labhairt mu'n ni nach aithne dhut? Ciod! C'arson a tha thu air do dheanamh gu bhi air do glacadh agus air do sgrios, an éigin dhut bàsachadh ann ad thruailleachd féin. 2 Ped. ii. 12.

*Anns an dara h-àite.* Mar aithne dhut iad? leig leo ma ta. Mar urrainn thu math a labhairt mu'n timchioll, na labhair olc. "Agus a nise deiream ribh fanaibh o na daoine so, agus leigibh leo: oir mas ann o dhaoine tha a' chomhairle so, no 'n obair so thig i gu neo-ni: ach mas am o Dhia a ta i, cha'n urrainn sibhse a cuir gu neo-ni air eagal gun tàrladh gu'm faighear sibh eadhon a' cogadh an aghaidh Dhé." Gniomh. v. 38, 39.

*Anns an treas àite.* Ach cia fàth mu'm beil iongantas ort mu obair dearbaidh agus iompachaidh? Nach eil fios agaibhse gur e so breitheanas Dé oirbh, sibhse 'luchd-tarcuis,

" faichaidh agus gabhaibh iongantas agus rachadh às duibh ?" Gniomh. xiii. 40, 41.

*Anns a' cheathramh àite.* Ach c'arson a tha sibh fo ioghnadh a' smaointeach gur amadanan iad ? am beil slighe nan ionracan na gràinealachd dhuibh ? Amharcaibh an sgriobtur so agus gabhaidh nàire. " Is e an tì a ta ceart na shlighe gràinealachd nan aingidh." Gnàth. xxix. 27.

*Anns a' chùigeamh àite.* Tha iongantas a' ghabhail riusan a' dearbhadh gum beil sibh n'ur coigrich dhuibh féin, agus do dhearbhadh peacaidh, agus do dh'iarrtas a bhi air bhur tearnadh, agus mar an ceudna air 'ur tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

*Cunuil.* Ach cia mar a bhios fios againn gu'm beil a leithidibh sud de dhaoine 'tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd ?

*Freagairt.* Co bheir air a mhuinntir a rinn Criosd a dalladh gu'm faic iad? (Eoin. ii. 3—9.) Gidheadh a thaobh gu'm beil mi feuchain ri dhearbhadh ort, t'iompachadh, agus do thearnadh tabhair fainear.

1. Am beil iad ag éigheach a mach gu'm beil am peacadh na eallach orra, mar ni a ta ro shearbh ?

2. Am beil iad a' teicheadh uaithe mar ro aodann nathrach bàsmhoir ?

3. Am beil iad a glaodhach a mach mu neo-dhianmhaltas an ionracais féin a chum fireanachadh ann an làthair Dhé ?

4. Am beil iad ag éigehach a mach an deigh an Tighearn Iosa Criosd chum an tearnadh?

5. Am beil iad a' faicinn na's mò luach agus a dh'fhiùghalachd, ann an aon bhoine de dh'fhuil Chriosd a chum an tearnadh no tha ann an uile pheacannan an t-saoghail a chum an dìteadh?

6. Am beil iad tiom-chridheach m'a pheacachadh an aghaidh Iosa Criosd?

7. Am beil ainm, a pheara, agus na ghabh e os-laimh ni's luachmhoire dhaibh na tha glòir an t-saoghail?

8. Am beil fhacal ro ionmhuinn leo?

9. Am beil creideamh an Criosd (ni a tha air a dharbhadh orra le Spiorad Dhé a bhi da'n dì, agus as eugmhais nach urrainn iad dlùthachadh ri Criosd) luachmhor leo?

10. Am beil iad a' gràdhachadh Chriosd na fhacal, agus am beil iad a' cuir cùl ris an t-saoghal uil' air a sgàthsan? agus am beil iad toileach (Dia ga'n còmhnadh) chum a dhol an cunnard air sgàth ainme, a thaobh a' ghràidh a th'aca dha?

11. Am beil a naoimh luachmhor leo?

Mar tha na nithe sin mar so, co dhiù a chì thus iad no nach faic, tha na daoine so a' tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Rom. vii. 9—14, 24; xiv. 23. Salm. xix. 10, 11; xxxviii. 3—5; li. 7, 8; liv. 1; cix. 26; cxix. Eabh. vi. 18—20; xi. 6, 24—27. Isa. lxiv. 6. Phil. iii. 7, 8; vii. 1. Gniomh. v. 41;

xvi. 30; xx. 22—24. 1 Pet. i. 18, 19. 2 Cor. v. 2. Seum. ii. 7. Dàn. v. 10—15. Eoin xiii. 35; xvi. 9. 1 Eoin iii. 14; iv. 7. Ier. xv. 16. Tit. iii. 15. 2 Eoin i. Ephes. iv. 16. 1 Cor. xvi. 24.

*An dara beachd.* Thàinig mi nise chum an dara beachd mu'n robh a rùn orm labhairt: se sin ri ràdh.

Gu'm beil iadsan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, gu tric fo eagal an cridhe nach gabh e riu.

Dh' innis mi dhuibh gu'm beil am beachd so air fheuchainn anns a' cheann-teagaisg, agus tha mi g'a thional bho mheud agus farsuinneachd a' gheallaidh, " Cha tilg mi air chor sam bith a mach e." Oir mar biodh sinn ullamh gu eagal a ghabhail a' tilgeadh a mach, cha ruigeadh Criosd a leas, mar gu'm b'eadh, faire dheanamh air ar n-eagal, mar tha e deanamh leis na briathran iongantach so, " cha tilg mi air chor sam bith a mach," &c. Cha ruigeadh e leas, faodaidh mi ràdh, a leithid a ghealladh a bhi air a dhealbh le gliocas Nèimh, agus air fhaclachadh cho snasta, mar gu'm b'eadh a dh'aon obair chum uile theagamhan a pheacaich a tha tighinn a bhristeadh 'nam bloidean le aon bhuille, mar biodh iad buailteach do leithidibh so a theagamhan altrum chum mi-mhisneachadh an anamanan féin. Oir tha am facal so " air chor sam bith" a' gearradh sgòrnain na h-uile theagamh agus labhradh e leis

an Tighearn Iosa chum na ceart chrìche sin agus a chum còmhnadh leis a' chreideamh a tha air a mheasgadh le as-creideamh.

Agus 'se sin, mar gu'm b'eadh, sùim gach uile gheallaidh: ni mò a's urrainn teagamh sam bith dad a' dheanamh an agaidh an neo-fhiùgh-alachd a gheibh thus annad féin, nach dean an gealladh so a chur air chùl.

Ach tha mi am pheacach mòr, ars thusa?

Cha tilg mi air chor sam bith a mach, arsa Criosd.

Ach tha mi am pheacach cruaidh-chridhe-ach, ars' thusa?

Cha tilg mi air chor sam bith a mach, arsa Criosd.

Ach tha mi am pheacach cùl-sleamhnach, ars' thusa?

Cha tilg mi air chor sam bith a mach, arsa Criosd.

Ach rinn mi seirbheis do Sàtan rè mo làith-ean, ars thusa?

Cha tilg mi air chor sam bith a mach, arsa, Criosd.

Ach pheacaich mi an agaidh solais, ars thusa?

Cha tilg mi air chor sam bith a mach, arsa Criosd.

Ach pheacaich mi an aghaidh tròcair, ars thusa?

Cha tilg mi air chor sam bith a mach, arsa Criosd?

Ach cha'n eil ni math agam a bheir mi maille rinn, ars' thusa?

Cha tilg mi air chor sam bith a mach, arsa Criosd.

Mar so dh'fhaodainn a dhol air m' aghaidh gu crìoch nithibh, agus a nochadh dhut gu'n robh an gealladh so air a thabhairt a chum gach uile theagamh a fhreagairt, agus tha e ga freagairt. Ach tha mi 'g ràdh, ciod am feum a ta ann, mar eil iadsas a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd a' tighinn air uairean, seadh gu tric fo eagal an cridhe gu'n tilg Iosa Criosd a mach iad.

Nochdaidh mi nise da phòng dhut a chòmhadh firinn a' bheachdaichidh so.

Anns an naoidheamh caibidil de shoisgeil Mhata, agus an dara rann, leughaidh tu m'u duine bha tinn leis a' phairilis agus bha e tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd ga iomchair air leabaidh le chairdean; bha e mar an ceudna tighinn leis féin, air son aobhar eile nach robh fios aig a chàirdean, eadhon air son mathanas peacaidh agus slàinte dha anam. Nise cho luath sa thainig e 'dh'ionnsaidh Chriosd, thuirt Criosd ris " Biodh deagh misneach agad." Is coltach gun robh a chridhe ga threigsinn mu'n àm sin, ach ciod bu cheannfàth d'a lag-chuis? Cha be anmhuinneachd chorparra mu'n d'rinn a chairdean iomchair gu Criosd chum leigheis, ach ciont agus uallach a' pheacaidh, ni a thug air féin tighinn gu

Criosd a dh'iarraidh mathanais, uime sin thubhairt e ris:—" Biodh deagh mhisneach agad, a mhic, a ta do pheacaidh air am mathadh dhut."

Tha mi 'g ràdh, gu'm fac Iosa e a' sioladh na inntinn, a thaobh cia mar a rachadh leis mu'n earrainn a b'urramaich, agus uime sin, dh'fheuch e ris air tùs, mu'n ni sin, Oir ged bha creideamh gu leòir aig a chàirdean mu shlàinte chuirp, bha fìr bheag aige féin mu shlàint' anama, uime sin, thog Criosd suas e mar dhuine a bha tuiteam sìos, agus thuirt e ris:—" Biodh deagh mhisneach agad, a mhic, a ta do pheacaidh air am mathadh dhut."

Tha buntainn aig a' mhac stròghail ris a' so: —" 'nuair a thainig e thuige féin thubhairt e, cia lion de luchd-tuarasdail m'atharsa aig am beil aran gu leòir agus r'a sheachnadh 'nuair a ta mise a' bàsachadh le gorta! éiridh mi agus théid mi dh'ionnsaidh m'athar." (Luc. xv. 17, 18.) Thuirt e so bho chridhe ach cia mar cho-lion e a ghealladh? tha mi smaointeach nach do cho-lion se e cho math 'sa gheall e, agus 'se ceann-fath mo smaointeann, a thaobh gu'n thuit athair air a mhuineal cho luath sa' chunnaic se e, agus gu'n phòg se e, a' ciallachadh, air leam mar gu'm biodh am mac-stròghail aig an àm so fo aimheal 'na inntinn; uime sin thug athair dha cotharradh grad air a réite ris.

Agus bha pògan air an cleachdadh bho shean a chum teagamhan agus eagalan a chur air

chùl. Mar sin phòg Laban agus Esau Iacob. Mar sin phòg Ioseph a bhràithrean, agus phòg Daibhidh Absalom. Gen. xxxv. 25; xxxiii. 1—7; xlviii. 9, 10. 2 Sam. xiv. 33.

Am beil e fior, mar thubhairt mi, aig a' chiad dol a mach gu'm beil e a' labhairt bho chridhe, mar ni peacaich air uairean'nan ceud thòiseachadh air dol a dh'ionnsaidh Chriosd, agus nach faodadh esan sin a dheanamh; a réir gach coltais rinn e sin, (eadar a cheud cheum agus agus a cheum m'a dheireadh,) bha smaointean iomadaidh mar so agus mar sud, m'u co-dhiù a ghabhadh athair ris no nach gabhadh? mar so, thubhairt mi, " rachainn a dh'ionnsaidh m' athar, ach cia 'nuair a riugeas mi a cheasnaicheas e mi. C'àit' an robh mi o nuair a dh'fhalbh mi? Ciod a their mi 'n sin? Mar an ceudna ma dh'fharraideas e ciod a rinn mi ri mo chomhroinn de'n mhaoin a thug e dhomh? Ciod a their mi 'n sin? Ma dh' fheòraicheas e mar an ceudna, ciod bu dreuch dhomh o 'nuair a dh' fhàlbh mi? Ciod a their mi 'n sin? Seadh agus ma their e ruim, c'arson nach tàinig dhachaigh ni bu luaithe? Ciod a their mi 'n sin? So tha mi 'g ràdh, mar dh'fhaodadh e bhi reusonachadh ann féin, agus làn-fhiosrach ann féin nach tugadh e ach freagairt cearbach do gach aon de na ceistean so, cha b'iongantach a nise ged a bhiodh feum aig' anns a' cheud choinneachadh air pòig bho bheul athar. Oir na'm freagradh e a cheud cheist ann am firinn

theireadh e ;—" Bha mi mar bu tric anns na taighean-òsd', agus anns na taighean-leanna, agus air son mo chomh-roinn chaith mi i le beatha stròghail, bu chòmpanaich dhomh strìopaichean agus droch mhnathan, agus air son mo dhreuch, cha d' éirich mi ni b' airde na bhi am bhuachaille mhuc. Agus air son nach tàinig mi dhachaigh gus an so n'am b'urrainn mi fantainn air falbh cha bhithinn an so an dràsta aig do chasan-sa 'g iarraidh mathanais."

Tha mi 'g ràdh thoir an aire do na nithe so a rithist, agus a rithist, cho buailteach 'sa tha daoine bochda gu claonadh sìos an uair a tha iad da- rìreadh air an dùsgadh gu eadòchas teagamhan cridhe, cha'n iongantach ged shìolaidheadh e sìos 'na inntinn eadar an t-àm anns na thòisich e a thuras gus an d'ràinig e athair.

3. Ach, anns an treas àite, saoilidh mi gu'm beil agam aonta gach naomh fo nèamh gu daingneachadh na fìrinne so, se sin ri ràdh, gu'm beil iadsan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd fo eagal an cridhe nach gabh e riu.

*Ceist.* Ach ciod an ceann-fàth ?

Freagraidh mi cheist sin mar so :

*Anns a' cheud àite.* Cha'n ann a chion toil fhoillsichte Dhé, a thug dearbhadh seachad air an atharrach, oir de sin tha dianmhaltas ann, seadh, shocraich an ceann-teagaisg féin bunait dhianmhalta chum misnich dhaibhsan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

" Agus an tì a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e."

*Anns an dara h-àite.* Cha'n ann a chion cuiridh a chum tighinn, oir tha sin làn agus soilleir ; " thigibh am' ionnsaidh-sa sibhse uile a ta ri saothair agus fo throm uallach, agus bheir mise suaimhneas dhuibh. Mat. xi. 28.

*Anns an treas àite.* Ni mò is ann a chion foillsichidh air cho deònach 'sa tha Criosd air gabhail da ionnsaidh, mar tha 'n ceann-teagaisg a labhradh mu dheireadh, maille ris an aon so a leanas a' cur an céill ;—" Ma tha tart air neach sam bith thigeadh e m'ionnsaidh-sa agus òladh e." Eoin viii. 37.

*Anns a' cheathramh àite.* Cha'n ann a chion geallaidhean anabharrach mòr agus prìseil gu'n gabhair riusan a thig ; " Uime sin thigibh a mach ás a meadhon agus dealaichibh *riu* deir an Tighearna, agus na beanaibh ris an ni neoghlan ; agus gabhaidh mis' am ionnsaidh sibh : agus bithidh mi am athair dhuibh, agus bithidh sibhse 'n-ar mic agus 'n-ar nigheanaibh dhomhsa, deir an Tighearn uile-chumhachdach." 2 Cor. vi. 17, 18.

*Anns a' chùigeamh àite.* Cha'n ann a chion bòid shòlaimte agus cùmhnanta chum na thig a shàbhaladh : " do bhrìgh nach feudadh e mionan a thoirt air neach bu mhò, thug e mionnan air féin, chum tre dhà nì neo-chaochlaidheach anns an robh e comasach gu'n deanadh Dia breug, gu'm biodh againne comhfhurtachd

laidir, a theich a chum dìdein gu greim a'dheanamh air an dòchas a' chuireadh romhainn." Eabh. vi. 13—19.

*Anns an t-sè-amh àite*: Ni mò is ann a chion eiseamplairean mòra de thròcair Dhé dhaibhsan a thainig a dh'ionnsaidh Iosa Criosd mu'm beil sinn a' leughadh gu leòr anns an fhacal.

Uime sin feumaidh e bhi air a cho-dhùnadh gur ann a' chion nan nithe so a leanas.

*Anns a' cheud àite.* Is ann a chion eòlais air Criosd. Cha'n eòl dut ach beag de'n ghràs agus de'n charathanas a ta ann an cridhe Chrìosd: Cha'n eòl dut ach beag de bhuaidh agus do luach fhala; cha'n eòl dut ach beag de cho deònach sa tha chridhe chum do thearnadh. Agus is e so is ceann-fath do'n eagal a ta 'g éiridh ann ad chridhe agus a ta ga do chuir ann an teagamh nach gabh Criosd g'a ionnsaidh thu. Is e an t-As-creideamh gineal an Aineolais. Uime sin thubhairt Criosd, "O dhaoine amaideach agus mall-chridheach gu creidsinn." Luc. xxiv. 25.

Tha mall-chridheach gu creidsinn a' sruthadh bho t-amaideas ann an nithibh Chriosd; tha so soilleir do na h uile da'n eòl iad-féin agus a ta 'n tòir air Iosa Criosd, Mar as mò an t-aineolas is ann is mò an t-as-creideamh, mar as mò an t-eòlas air Criosd is ann as mò an creideamh. "Cuiridh iadsan da'n aithne t'ainm an dòigh annad." (Salm ix. 10.) Esan uime sin nach do thòisich air

tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd ach an latha roimh, agus aig nach eil ach beag eòlais air, is esan air am beil eagal nach gabh Criosd ris, ach an tì aig an robh eòlas air o cheann fada, tha e laidir agus thug e buaidh air an aon eucorach. 1 Eoin ii.

Nuair a thàinig bràithrean Ioseiph do'n Eiphit a cheannach gràin, tha e air aithris, gu'n d'aithnich Ioseph a bhràithrean, ged nach d'aithnich a bhràithrean esan, ciod a thainig an co-lorg sin? Ciod! thainig ea-dòchas anabarrach cridhe mu thiomchioll an deagh shoirbheachaidh gu h-àraid an uair a labhair Ioseph riu gu garg, ag ràdh gu'm bu luchd-brathaidh a bha annta a' cuir am firinn an teagamh, agus mar sin sìos. Agus tabhair fainear cho fad sa bha iad aineolach air am bràthair, ge be ni a rinn Ioseph mheas iad e anns an t-seadh ba mhiosa: aig àm dh'iarr Ioseph air stiùbhart a thaighe an toirt dachaigh a chum an dinnear a ghabhail maille ris, eadhon ann an teach Ioseiph féin, agus cionas a bha chùis sin air a' reusonachadh leosan? Bha iad fo eagal: "Agus bha eagal air na daoine chionn gun tugadh iad do thigh Ioseiph agus thubhairt íad, is ann ag iarraidh ceann-fà n-ar n-aghaidh a tha e chum a's gu'n tuit e oirnn, agus gu'n gabh e sinn féin mar thràillean agus ar n-asail." (Gen. xlii. xliii.) Ciod! Eagal a bhi orra dol do thaigh Ioseiph? B'e am bràthair rùinich e cùirm a thoirt dhaibh agus cùirm

a ghabhail maille riu; A! ach cha robh fios aca gu'm b'e am bràthair: agus cho fad' sa bha sin an cleth orra bha 'n t-eagal a' cuir uabhas orra. Amhail a ta 'm peacach nach d' rinn ach tòiseachadh o cheann ghoirid air tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd; tha e aineolach air a' ghràdh agus air an truacantachd a ta ann an Iosa Criosd do pheacaich a tha tighinn da ionnsaidh: uime sin tha e fo eagal, uime sin tha e fo amharas, uime sin thréig a chride e!

A pheacaich a tha tighinn, tha Criosd a' toirt cuireadh dhutsa do dhinnear agus do shuipeir a ghabhail maille ris: tha e toirt cuireadh dhut gu cùirm fhiona, seadh, tighinn a chum a thasg-thaigh fiona, agus bithidh a bhrat tharad 'na ghràdh, (Tais. xxx. 20. Dàn. ii. 5.) Ach tha mi a' cur teagamh ann, ars' am peacach, ach tha e ga do ghairm, a' toirt cuiridh dhut a dh'ionnsaidh a' chùirme, a chuinneagan, ùbhlan, agus fhiona, agus chum sùgh a phomegranate. O! tha eagal orm, tha teagamh agam, tha 'mi ann an an-dhòchas, tha mi air chrith le eagal an atharraich! Thig a mach ás an duine, o aineolais mheath-chridhich. Na biodh eagal ort a pheacaich, a mhàin creid, " Esan a thig a dh'ionnsaidh Chriosd cha tilg e air chor sam bith a mach e."

Sireadh am peacach a tha tighinn uime sin, an deigh tuilleadh de dh' eòlas Iosa Criosd, rachadh e dion an tòir air, iarradh se e mar airgead, claghaicheadh e air a shon, mar air

son ionmhas falaichte. Misnichidh so e, bheir e air fàs mi's treis' agus mi's treise, " Oir a ta fhios agam co ann a chreid mi" arsa Pòl, agus ciod a thainig an co-lorg sin ? " Is dearbh leam gu'm beil esan comasach air an ni sin a dh'earb mi ris a choimhid fa chomhair an latha sin." 2 Tim. i. 12.

Ciod e an ni a dh'earb Pòl ri Iosa Criosd? dh'earb se anam ris. C'arson a dh'earb se anam risan? A thaobh gu'n robh eolas math aig air, b'eòl da gu'n robh e dìleas, agus caoimhneil, bha fios aige nach tréigeadh se è, agus air an aobhar sin leag e sios anam aig a chasan, agus dh'earb e risan a choimhid fa chomhair an latha sin. Ach,

*Anns an dara h-àite.* Theagamh gu'm beil t-eagal nach gabh Criosd riut ag éiridh bho dhian-iarrtas air thu bhi air do shàbhaladh leis-an. Leis an ni sin tha mi a' tabhairt fainear, gu'm beil dian-iarrtais air sealbhachadh, air an leanntainn le eagalan laidir gu'n caillear an ni sin air am mò leagas duine 'chridhe, agus air am beil a rùin an tòir, bithidh eagal air mar as tric' nach sealbhaich se e. B'ann mar sin do dh'fhear-riaghlaidh an t-sinagoig bha dian-iarrtas aige gum biodh a nighean beò, agus bha'n t-iarrtas sin air a leantainn le eagal gu'm faigheadh i bàs; uime sin thuirt Criosda ris, " Na biodh eagal ort." Marc. v. 36.

Ged leagadh òganach a chrìdh gu trom air òigh le rùn a faotainn dha féin mar mhnaoi,

ma bhios eagal air idir nach faigh e i, a's ann an deigh dha tòiseachadh air a gràdhachadh, " 'Nis" ars esan, " tha eagal orm gu'n téid neach-eigin a steach eadar mi agus chuspair mo chiona, no gu'm faigh iad coirre dhomh féin, do m' mhaoin, no do rudaiginn."

'Nise, tòisichidh inntinn air luasgan agus their e " cha toigh leatha mi," no rudaigin mar sin, agus a's ann mar sin a bhios an t-anam air a cheud thighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, ghràdhaich se e, agus bho'n gràdh thainig eudach, agus o'n eudach sin is tric a thig eagalan.

Nise tha eagal ort ro' pheacannan t'òige, ro' pheacannan do shean aois, ro' pheacannan do ghairme, ro' peacannan do dhleasanais Criosdail, ro' pheacannan do chridhe no rudaigin; tha eagal ort gu'n tiundaidh ni no nieigin cridhe agus gràdh Iosa bhuat; tha thu 'saoilsinn gu'm beil e a' faicinn rudaigin annad air sgàth an dean e t'anam a dhiùltadh.

Bi toilichte, bheir beagan tuilleadh de dh'eòlas air-san ort gu'n glac thu misneach ni's fearr, cha bhi do dhian-iarrtasan air an leantainn le leithid de dh'eagalan loisgeach, ni thu fa-dheòigh a ràdh : " se so m'anmhuinneachd." Salm. lxxvii.

Tha thu tinn le gràdh, ghalar glè thaitneach, agus tha anmhuineachd a co-leantainn gach tinneis: gidheadh b'fhearr leam gun robh an galar so (ma dh'fhaodas mi na briathran

a chleachdadh) ni bu ghabhaltaich. Bu deonach a bhàsaichinn, leis a' ghaol so, a's fearr e no beatha féin, ged a bhiodh eagalan da leanmhuinn. Ach tha thusa glaodhaich a mach cha'n urrainn mi fhaotainn; ma ta na bi ro ullamh gu co-dhùnadh, mar biodh Iosa Criosd air cuir a mheòir air toll na glaise, cha biodh t-innidh fo thriòblaid m'a dheighinn (Dàn. v.) tabhair aire mar labhair am faidh. "Siulaidh iad an deigh an Tighearna; beucaidh iad mar leòghan an uair a bheucas e, an sin crithnichidh na mic o'n aird an iar. Itealaichidh iad mar eun as an Eiphit, agus mar chalaman a tìr Asiria." Hose. xi. 10, 11.

Ma bheucas Dia (mar as tric a chluinneas an t-anam a tha tighinn e a' beucaich) co an t-anam a tha tighinn as urrainn tuilleadh a dheanamh ach crith (Amos iii. 8.) Ach air chrith thig e, "leum e steach, agus thainig e air chrith agus thuit e sìos an làthair Phoil agus Shilais." Gniomh. xvi. 29.

Na feòraicheadh tu dheth, "cia cho fad on a thòisich thu air gabhail eagail nach faigheadh tu an cailin sin do'n tug thu gaol?" Be fhreagairt, "riabh o'nuair a thug mi gràdh dh'i." Ach nach robh eagal ort roimhe sin? "Cha robh, agus cha bhiodh an dràsta mar be gu'n ghràdhaich mi gu mòr i." A pheacaich a tha tighinn, cia fhad o'nuair a thòisich thus air gabhail eagail nach gabhadh Iosa Criosd riut? Is e do fhreagairt; "Riabh o'nuair a bha iarrtas

agam air gu'n sàbhaladh e m'anam; thòisich mi air a bhi fo eagal an uair a thòisich mi air tighinn. Agus mar as mò mhothaicheas mi mo chridhe a' losgadh an tòir air, is ann as mò m'eagal nach tearnar mi leis."

Feuch a nise, nach d'innis mise dhut gur ann bho do dhian-iarrtas a bha t-eagal a' sruthadh? ma ta na biodh eagal ort a pheacaich a tha tighinn, tha mìltean de dh-anmanan a tha tighinn anns an aon chor riutsa, ach gidheadh gheibh iad sàbhailt gu uchd Chriosd; Thuirt Criosd rui san aig am beil an cridhe lag, "bithibh laidir na biodh eagal oirbh, thig bhur Dia agus saoraidh e sibh." Isa. xxxvi 4; lxiii. 1.

*Anns an treas àite.* Dh' fhaodadh gu'm beil t'eagal nach gabh Criosd riut ag eiridh. bho làn-mhothachadh air do neo-fhiùghalachd féin, Tha thu a' faicinn, cia mar tha thu ann ad' eucorach truagh, bochd, neo-fhiùghail, agus le so fhaicinn tha eagal ort nach gabh Criosd riut, Mo thruaighe! arsa tusa, 's mi is truaillidh a measg dhaoine, peacach a thruaill baile, ceann-feadhna pheacach! Cha ne mhàin mi-féin a bhi am pheacach, ach rinn mi muinntir eile da uair ni's miosa na clann na h-ifrinn. Osbarr, a nise tha mi beagan air mo dhùsgadh ann am inntinn an tòir air slàinte, ach tha mi mothachadh mo chridhe ceannairceach, feòlmhor, cruaidh, cealgeach, buailteach do dh' as-creideamh, agus do dh' an-dòchas, tha e di-chuimhneachadh an fhacail, tha e

ruith air seacharan gu iomal na talbhainn. Cha'n eil, (tha mi dearbhta) duine air uachdar an t-saoghail uile aig am beil cridhe cho ana-barrach olc sa th'agam-sa, tha m'anam dearmad-ach air math a dheanamh, agus cha'n eil duine tha cho tìtheach air olc a dheanamh riumsa.

An urrainn duine mar tha mise bhi beò ann an glòir? An urainn Dia ceart agus fìreanta smaointin aon uair (mar onair d'a ainm) air creutair truaillidh mar mise thearnadh? Tha eagal orm nach urrainn, an taisbean e iongan-tas do chù marbh mar mise? tha eagal orm nach taisbean.

Tha mi air mo thilgeadh a mach le gràin do'm phearsa, seadh, tha gràin agam féin orm, tha mi breun, ann am chuinneinean féin, cionnas uime sin a ghabhair rium le Dia naomha leis am fuath am peacadh? (Salm xxxiii. 5, 7. Ece. x 20, 42—44.) Is ann tearainte b' fhearr leam a bhi, agus co iadsan leis nach bu mhath a bhi air an t-seòl chedna, a bhiodh ann am àite? Gu deimhin tha mi gabhail iongantais á cuthach agus amaideas muinntir eile 'nuair chi mi iad a' leumnaich agus a' ruideis cho mi-churamach air bruach-an ifrinn! A pheacaich dhàna, cia mar is dàna leat Dia a bhrosnachadh, le bhi deanamh cùs-ghaire de bhristeadh a naomh-reachd? Ach mo thruaighe! cha'n eil iad ni's miosa a dh'aon rathad, na tha mise rathad eile, b'fhearr leam gu'm bu mhi neach sam bith ach mi-féin,

agus a rithist cha'n eil fhios agam ciod a b'fhearr leam. 'Nuair a chì mi muinntir a tha mi a' creidsinn a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, O! tha mi ga'm beannachadh, ach tha mi fo amhluadh annan féin, 'nuair a chì mi (air leam) cho beag coltais sa th'agam féin ri muinntir air bith sa'n t-saoghal, 's urrainn iad éisdeachd, leughadh, agus ùrnaigh chuir suas, cùimhne cumail air na chluinneas, iad aithreachas a ghabhail agus a bhi umhal, agus na h-uile ni a' dheanamh ni's fear na creutair truaillidh mar mise.

Mise, creutair truagh! cha'n eil math air bith annam ach losgadh ann an teine ifrinn, agus an uair a smaointicheas mi air a' sin tha mi fo amhluadh mar an ceudna!

Tha mothachadh air neo fhiùghalachd mar so a'g altrum agus a' dùsgadh eagalan ann an cridheachan na h-aiteam a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosda, ach gu dearbha cha bu chòir dha sin, oir co aige tha feum air leigh ach aig an euslan, no co thainig e thearnadh ach ceann-feadhna nam peacach? (Marc i. 17. 1 Tim. i. 15.) Air an aobhar sin, mar is mò chì thu do pheacannan, ruith ni's luaithe dh'ionnsaidh Iosa Criosd; agus co-éignicheadh mothachadh air do neo-fhiùghalachd féin thu chum ruith ni's luaithe, mar a ruithis an duine bhristeas a ghàirdean a dhionnsa a chnàimh-léigh, agus mar is tric a chûimhnicheas e gu'm beil a ghàirdean briste,

agus a mhothaicheas e pian agus cùram luath-aichidh e a cheum chum an duine: agus ma thachras Sàtan ort, agus ma dh'fheòraicheas e c'àite tha thu dol? abair ris gu'm beil thu leòinte, agus a' triall chum an Tighearn Iosa, Ma chuireas e do neo-fhiùghalachd an ìre dhut, abair ris mar tha an neach tinn air tì an lighich mar tha esan a bhristeas a chnàmhan air tì an fhir a chuireas còmhnard iad, amhail a ta thusa triall gu Iosa Criosd air son leigheis do t'anam a tha tinn le peacadh.

Ach is tric a thachras gu'n toir esan a tha teiceadh le bheatha dùil nach tàr e ás, agus uime sin tha e ga thoirt féin suas do làmhan an fhir-thòire. Ach suas, suas, a pheacaich, biodh deagh mhisneach agad, thàinig Criosd a chum tearnadh an fhir neo-airidh; na bi mi-chreideach, ach creid. Tog air falbh a dhuine, tha'n Tighearn' Iosa a' gairm ort ag ràdh.—" Agus an tì a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam sam bith a mach e."

*Anns a' cheathramh àite.* Faodaidh t'eagal nach gabh Criosd riut a bhi bho mhothach-adh air ro mheud tròcair: tha slàint air uairean na ni cho mòr, cho ard, agus cho iong-antach ann an sealladh an tì a ta'n geall oirre, is gu'm beil dearbh smuain air a h-oirdheirceas a dùsgadh as-creideamh mu thimchioll a faot-ainn ann an cridheachan na h-aitean a ta an trom-gheall oirre. " An ni faoin 'nur suilibh-s" (arsa Daibhidh,) " a bhi ann an cleamhnas

ri rìgh?" (1 Sam. xviii. 23.) Mar sin tha smuaintean air meud, agus glòir nan nithe tha air an tairgse; nèamh, beatha bhith-bhuan, glòir, shiorruidh, a bhi maille ri Dia, Criosd, agus ainglean, tha iad so 'nan nithe mòra, 'nan nithe matha, (ars an t-anam a tha beag 'na shealladh féin;) nithe ro shaibhir, (ars an t-anam a tha da-rìreadh bochd ann an spiorad) air mo shonsa.

Osbarr, tha dòigh aig an Spiorad Naomh' air meudachadh nithe nèamhaidh do thuigse a pheacaich a tha tighinn; seadh agus aig an àm cheudna dòigh air meudachadh peacaidh agus neo- fhiùghalachd, a pheacaich sin, nise tha'n t-anam ann am breathal iongantais ag' ràdh, Ciod! a bhi'n coimeis ri ainglean, coltach ri Criosd, a bhi beò ann an sòlas siorruidh, suaimhneas, agus sonas! tha so air son ainglean, agus air an son-san as urrainn ìmeachd coltach ri ainglean!

Na'n cuireadh, prionnsa, diùc, no iarla, fios le sheirbheiseach a dh'ionnsaidh boireannach bochd, truagh, neo-chuanda chum a toirt a dh' ionnsaidh a mhaighistear mar mhnaoi phòsda, agus gu'n abradh an seirbheiseach :—" Chuir mo thighearn' agus mo mhaighistear (a leithid so do neach mòr,) mise ga t-iarraidhsa chum do thoirt da ionnsaidh mar mhnaoi, tha e beartach, sgiamhach, agus dheagh-bhuadhach, tha e gràdhach macanta, iriosal, agus deas-labhrach, &c." Ciod a nis' a shaoileadh an creutair bochd, truagh, dìblidh so? Ciod a theireadh

i? no, cia mar a smaointicheadh i freagairt? 'Nuair a chuir rìgh Daibhidh a dh'ionnsaidh Abigail air a leithid sud do theachdaireachd, ged a bha i na boireannach saibhir, fòs, thubhairt i, " Feuch biodh do bhan-òglach na séirbheisich a' nigheadh chos sheirbheiseach mo thighearna." (1 Sam. xxv. 40, 41.) Bha i na breisleich cha robh fios aice ciod a theireadh i, bha'n tàirgse cho mòr thar na b'ion dh'i dùil a bh aice gu reusanta.

Ach ged chuireadh an duine mòr so a dh'ionnsaidh a' chreutair thruaidh ud an darra h-uair, ciod a theireadh i nise? Nach abradh i " Tha thu ri fanaid orm." Ach ciod na'n abradh e cheart rìreadh gu'n chuir a thighearn air a tòir, agus gu'm feumadh i bhi aige mar mhnaoi, seadh ged sparradh e oirre theachdaireachd a chreidsinn, agus iarraidh oirre bhi deas air son a turais, feuch! chuireadh smaointinn air a' mhuinntir o'n tainig i amhluadh oirre, chuireadh a mothachadh air a cion àilleachd nàire oirre, agus ma smaointicheas i air a bhi air a gabhail a steach, ni mi-chreideamh a th'air a mheasgachadh anns an smaoin sin crith a thoirt oirre, agus their i òiseach rithe féin air son gu'n chreid i an teachdaire, agus smaointicheas i nach falbh i, ma smaointicheas i air a bhi dàna, thig ruthadh nàire 'na gnùis, agus bheir an smuain a's lugha air i bhi air a diùltadh oirre amharc mar gu'm biodh i 'toirt suas an deò.

Agus am beil e na iongantas anam a tha bàite ann am mothachadh air glòir, agus air a neo-niachd féin ged fhaict'e ann am breisleich, an taobh a stigh dha, agus a bhi fo eagal gu'm beil a ghlòir a th'air a measrachadh, ro mhòr, ro mhath, agus ro luachmhor air a shonsan.

Tha ni sin neàmh agus glòir bhith-bhuan cho mor, agus mise, leis bu mhiann am faotainn cho beag, agus am chreutair cho suarach is gu'm beil smaointinn air sealbh fhaotainn air ga'm thilgeadh ann am breisleich.

Mar so, deiream, tha meud nan nithe ion-mhiannaichte so a' tŭr bhuladh thairis inntinn an tì a ta 'n geall orra, O ! tha e ro mhòr ! tha e ro mhòr ! is tròcair ro mhòr e.

Ach a pheacaich a tha tighinn deanam co-reusanachadh riut; tha thu 'g ràdh gu'm beil e ro mhòr, seadh ma ta, an riaraich ni's lugha t'anam ? an dean ni's lugha na nèamh, na glòir, agus beatha shiorruidh do mhiann a riarachadh ? Cha dean, ni is lugha, gidheadh tha eagal orm gu'm beil iad ro mhòr, ro mhath air mo shon, eadhon gu'n sealbhachadh. Seadh ma ta, a dh'aindeoin cho mòr agus cho math 'sa tha iad, tha Dia ga'n toirt do neach mar thusa, cha'n eil iad ro mhòr le Dia chum an toirt seachad. Cha'n eil, ro mhor a chum an toirt seachad gu saor ; bi toilichte, thugadh Dia ni seachad mar e féin, is e an Dia siorruidh agus tha e toirt seachad mar e féin. Nuair a tha rìghrean a' toirt seachadh cha'n eil iad a'

tabhairt mar tha daoine bochd a' tabhairt. Uaithe sin a dùbradh—gu'n d'rinn Nabal cùirm 'na thaigh mar chùirm rìgh : agus a rithist, " Iad sin uile thug Araunah mar rìgh do Dhaibhidh." (1 Sam xxv. 2 Sam. xxiv.) Nise tha Dia na Rìgh mòr, agus thugadh e seachad mar rìgh ; seadh, thugadh e seachadh mar e-féin, agus gabh thusa ga t'ionnsaidh mar thu féin ; tha gach nì aige-san agus cha'n n'eil dad agadsa. Dh'innis Dia d'a shluagh bho shean gu'n saoradh se iad ann am firinn san ionracas agus gu'm pilleadh iad a chum sealbh a ghabhail air an tìr, a rinn roimhe a thaobh am peacannan an sgĕith a mach, agus thuirt e le amharas gu'm measadh iad a thròcair ro mhath, no ro mhòr : " Ma bhios e iongantach ann an sùilibh iarmaid an t-sluaigh so anns na lathaibh sin, am bi e iongantach ann am shùlaibh-sa fòs, deir Tighearna nan sluagh. Sec. viii. 6.

Agus co theireadh, Tha iad a nis' ann an ciomachas, agus beag 'nan sealladh féin ; uime sin tha iad a' meas tròcair pilleadh do thìr Chanaain, na tròcair ro mhiorbhuileach mòr dhaibhsa ri shealbhachadh : ach ma tha chùis mar sin 'nan sealladh-san cha'n eil i mar sin ann am bheachdsa : ni mi air an son mar ni Dia, ma ghabhas iad mo thoirbheartas mar pheacaich.

A pheacaich a tha tighinn, is urrainn Dia a Chanaan nèamhaidh agus glòir na tìre sin a thoirt dhutsa, seadh cha do shealbhaich duine riabh iad ach mar thiodhlac, mar shaor thiodh

lac; thug e dhuinn a Mhac "cia mar nach toir e dhuinn ma ta, maille risan gach ni gu saor?"

Cha be fiùghalachd Abrahaim, Mhaois, Dhaibhidh, Pheadair, no Phòil, ach tròcair Dhé, a rinn iad 'nan oighreachan air nèamh. Ma chì Dia thusa airidh na meas thu-féin mi-fhiùghail, ach gabh e agus bì taingeil. Agus is comh-arradh math e air gun tabhair e dhut, ma tharruinn e mach do chridhe chum iarraidh. "A Thighearna, chuala tu miann nan daoine bochda, deasaichidh tu an cridhe; bheir thu air do chluas éisdeachd." Salm. x. 17.

Nuair a dh'aomas Dia a chluas, tha sin a' ciallachadh gu'm bàirig e an tròcair a thasa 'g iarraidh air, gabh i uime sin; is glic dhut a gabhail, gu'n a bhi seasamh mach a thaobh do neo-fhiùghalachd féin. A dùbhradh, "Togaidh e 'm bochd o'n duslach; o'n òtrach togaidh e suas am feumach, g'an cuir nan suidhe maille ri uachdranaibh, agus a thoirt orra cathair glòire shealbhachadh." A rithist, "Togaidh e am bochd o'n duslach o'n òtrach ardaichidh e an t-ainnis: chum a chur 'na shuidhe, le ard uaislibh a shluaigh." 1 Sam. ii. 8. Salm. cxiii. 7, 8.

Tha thu 'faicinn mar an ceudna, 'nuair a rinn Dia banais d'a Mhac, cha do ghairm e na daoine mòra, no saibhear, no na cumhachdaich; ach na bochdan, na cioramaich, na bacaich agus na doill. Mat. xxii. Luc. xiv.

*Anns a' chùigeamh àite.* Theagamh gu'm beil eagal nach gabh Criosd riut ag eiridh bho bheuchdail oillteil an diabhoil a ta 'n tòir ort. Feumaidh an tì a' chluinneas e ri beuchdail a bhi na Chriosdaidh treun, mu'n urrainn e san àm sin e féin a chumail bho eagal, Theireir an leòghan beuchach ris. Ma sheallas duine riubha tha aca " dorchadas *agus* teanntachd; agus bìthidh an solus air a dhorchadhadh ann a speuraibh." 1 Ped. v. 8. Isa. v. 30.

Tha dà ni, am measg iomadh, anns an gnà le Sàtan a bhi beuchdail a mach an deigh na h-aiteam a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

1. Cha'n eil iad air an taghadh :

2. Pheacaich iad an aghaidh an Spioraid Naoimh. Freagraidh mi 'n dà nì so gu gearr.

*Anns a' cheud àite.* Le tighinn a dh'ionnsaidh taghaidh, nì ás am beil eagal ort nach eil cuid agad ann. C'arson, a pheacaich a tha tighinn; eadhon, tha'n ceann-teagaisg féin a toirt còmhnadh dhut an aghaidh an teagamh sin le argamaid dùbailt.

*Anns a' cheud àite.* Gu'm beil tighinn a dh'ionnsaidh Chriosda tre bhuaidh tiodhlaic, geallaidh, agus tarruinn an Athar; tha thu tighinn ; uime sin thug Dia dhut ghealladh agus tha e ga do tharruinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. A pheacaich a tha tighinn, dean gréim air an so, agus an uair a thòisicheas Sàtan air beuchdail a rithist, freag-

air thusa, " Ach tha mi mothachadh mo chridhe gluasad an deigh Iosa Criosd, ni nach b'urrainn a bhi mar a biodh e air a thoirt seachad le gealladh, agus tarruinn a dh'ionnsaidh Chriosd le cumhachd an Athar.

*Anns an dara h-àite.* Gheall Iosa Criosd, " esan a thig da ionnsaidh nach tilg e air chor sam bith a mach e." Agus ma thubhairt se e, nach deann e a ghealladh math, tha mi a' ciallachadh do thearnadh ? Oir mar thuhairt mi cheana, is e gun tilgeadh a mach, gabhail a steach a dh'ionnsaidh sochairean na slàinte. A nise ma thug an t-Athair dhutsa, mar tha e soilleir le do thighinn gu'n tug ; agus ma ghabhas Criosd ruit a pheacaich a tha tighinn, mar a tha e soilleir gu'n gabh, a chionn gu'n tubhairt e " nach tilgeadh e air chor sam bith a mach," uime sin bi dearbhta annad féin, agus leig leis na co-dhùnaidhean so, a ta cho nadurrach a sruthadh bho'n cheann-teagaisg sa tha solus o 'n ghrein, no uise bho'n fhuaran.

Ma chuireas Sàtan uime sin teagamh, nach eil thu air do thaghadh : freagair, thusa, " Tha mi a' tighinn, a Shàtain, tha mi 'tighinn ; agus sin ni nach b'urrainn mi dheanamh mar a tàirneadh an t-Athair mi, agus tha mi tighinn a dh'ionnsaidh neach mar Iosa Criosd nach tilg air chor sam bith a mach mi. Osbarr a Shàtain, mar a bithinn air mo thaghadh cha tairneadh an t-Athair mi, ni mò a sgaoileadh a

Mhac gu gràsmhor a ghlacaibh dhomh." Tha mi dearbhta nach bi aon de'n t-sluagh neo-thaghta air latha 'bhreitheanais comasach a radh thainig mi da rìridh a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Faodaidh iad tighinn gu cealgach mar thainig Iudas agus Simon Magus: ach cha'n i so a' cheist againne, uime sin a pheacaich shaor-chridhich a tha tighinn, na biodh eagal ort, ach thig air t-aghaidh!

A thaobh an dara h-earrann de'n teagamh, ma pheacachadh an aghaidh an Spioraid Naoimhe tha 'n argamaid cheudna a tilgeadh an ni sin bun os ceann. Ach dearbhaidh mi so:

*Anns a' cheud àite.* Tha tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd tre buaidh tiodhlaic àraid an Athar, ach cha'n eil an t-Athair a' tabhairt an tiodhlaic sin dhaibhsan a pheacaicheas an aghaidh an Spioraid Naoimh', air an aobhar sin cha do pheacaich thusa tha tighinn am peacadh sin. Tha e soilleir nach tug Dia a thiodhlac do'n mhuinntir a pheacaich am peacadh sin.

1. A thaobh gu'n do pheacaich siad iad-féin á fàbhar Dhé, "cha mhathair e gu siorruidh." (Mat. xxii. 32.) Ach tha e na fhàbhar sònraichte le Dia, comas a thoirt do duine tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, a thaobh leis an ni sin gu'm beil e a' faotainn mathanais, uime sin an tì a thig cha do pheacaich e am peacadh sin.

2. Pheacaich iadsan, a pheacaich am peacadh an aghaidh an spioraid Naoimh', iad féin á còir a bi aca ann an ìobairt cuirp agus fala Chriosda; " Cha'n fhagair tuilleadh *dhaibh* " ìobairt air son peacaidh." (Eabh. x. 26.) Ach cha tug Dia gràs do dh'aon diù sin chum a thighinn a dh' ionnsaidh Chriosd aig nach eii cuid de dh'ìobairt a' chuirp agus fhala. Uime sin, thusa tha tighinn da ionnsaidh cha do pheacaich thu am peacadh sin.

*Anns an dara h-àite.* Tha thighinn a dh ionnsaidh Chriosd tre tharruinn shònraicht' an Athar. " Cha 'n urra neach air bith teachd am ionnsaidh-sa mur tarruinn an t-athair a chuir uaithe mis e." (Eoin vi. 44.) Ach cha tarruinn an t-Athair esan gu Criosd do nach do shònraich e mathanas tre fhuil; uime sin iadsan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd cha do pheacaich iad am peacadh sin a thaobh gu'n dheònaich e dhaibh mathanas tre fhuil.

Tha e soilleir do reuson nach urrainn an t-Athair iadsa do nach do dheònaich e mathanas pheacannan a tharruinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd; oir bhiodh sin na dhiomhanas soilleir, na bhréig nach còrdadh r'a ghliocas, r'a cheartas, r'a naomhachd, no r'a mhathas.

*Anns an treas àite.* Tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd a cuir duine fo ghealladh a mhathanais, agus na slàinte; ach tha e dodheanta gum biodh an tì a pheacaich am peacadh sin air a' chuir fo ghealladh mar so. Uime sin

esan a pheacaich am peacadh an aghaidh an Spioraid Naoinh cha bhi chridhe aige gu bràth tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd a' cuir duine fo eadar-ghuidhe :—" Do-bhrigh gu'm beil e beò gu siorruidh gu eadar-ghuidhe dheanamh air an son-*san a thig*." (Eabh. vii. 25.) Uime sin cha'n urrainn esan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd am peacadh sin a pheacachadh.

Thoirmeisg Dia d'a phobull ùrnaigh a chur suas as leth na h-aiteam a pheacaich am peacadh sin, uime sin cha ghuidh e as an leth e-féin, ach tha e guidhe as an leth-san a thig.

*Anns a' chùigeamh àite.* Esan a pheacaich am peacadh sin, cha dean Criosd dha-san ni's mò dh'fheum na ni duine marbh " Do bhrigh gu'n cheas e dha féin Mac Dhé" agus mar an ceudna gu'n do mheas e fhuil mar fhuil ni mi-naomha. (Eabh. vi. 10.) Nise esan aig am beil meas cho suarach so air Criosd cha tig e gu suthainn da ionnsaidh a dh'iarraidh beatha, ach tha aige-san a tha tighinn mòr spéis d'a phearsa, d'a fhuil agus d'a bhuadhan. Air an aobhar sin esan a thainig d'a ionnsaidh cha do pheacaich e am peacadh sin.

*Anns an t-sè-amh àite.* Na'm faodadh esan a pheacaich am peacadh sin, tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, an sin bhiodh firinn Dé air a tilgeadh bun os ceann; a thubairt ann an aon àite. " Cha mhathair dha gu bràth,"

agus ann an àit eile. " Cha tilg mi air chor sam bith a mach e," Air an aobhar sin a thaobh nach mathair dha gu siorruidh cha bhi chridh' aige gu bràth tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Tha ea-comasach gu'm biodh samhail sin do neach air ath-nuadhachadh a chum aithreachais. (Eabh. vi.) Air an aobhar sin na cuir dragh air do cheann, no air do chridhe mu'n chùis sin, esan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd cha 'n urrainn e peacachadh an aghaidh an Spioraid Naoimhe.

6. Dh'fhaodadh t-eagal nach gabh Criosd riut eiridh bho do ghòraich féin, ann an dealbh, seadh, ann an dreachdadh a mach do Dhia rathad a chum do thoirt dhachaigh dh'ionnsaidh Iosa Criosd, Tha cuid de mhuinntir a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd a' toirt mòran pianaidh dhaibh féin air an dòigh sin, tha iad a co-dhunadh ma tha an tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd ceart, gu'm feum iad a bhi air an toirt dhachaigh mar so, agus mar so; Mar:—

1. Ma tha Dia, arsa neach-eigin, ga mo thabhairt-sa dh'ionnsaidh Iosa Criosd, luchdaich e mi le ciont a pheacaidh gus an toir e orm glaodhaich a rithist.

2. Ma tha Dià da rìreadh ga mo thoirt dhachaigh a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, feumaidh gu'm bi mi air mo bhualadh le buairidhean uabhasach an diabhoil.

3. Ma tha Dia da rìreadh ga mo thoirt gu

Iosa Criosd, feumaidh gu'm bi taisbeanan iongantach agam m'a thimchioll.

So na ròidean a dh'òrduich cuid de dhaoine do Dhi, ach theagamh nach triall e orra; gidh-eadh, bheir se iad a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Ach a nis a thaobh nach tig iad air an rathad a dhéilbh iad féin tha iad an teagamh mu'n t-slighe. Tha iad ag amharc air son luchd agus eallach throm, ach theagamh, gun tug Dia dhaibh sealladh air an staid chaillte, gun na cudthrom-an no na h-eallaichean troma sin a' chur riu. Tha iad ag amharc air son buairidh-ean eagalach Shàtain ; ach tha Dia a' faicinn fathast nach eìl iad iomchuidh air an son : ni mò thàinig an t-àm anns am biodh e air a chliùach-adh leo ann an staid mar sin. Tha iad ag amharc air son taisbeanan mòra agus glòrmhor air Criosd, gràs agus tròcair; ach theagamh gur ann a tha Dia a' togail na cùing a th'air an gialaibh, agus a cuir bìdh fa'n comhair, agus a nis' tha iad ann an teagamh mu'n tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd. " Tharruinn mi iad," ara Dia, " le còrdaibh duine, le ceanglaichibh gràidh, agus bha mi dhaibh mar neach a thogas dhiù a' chùing air an gialaibh, agus chuir mi sìos biodh dhaibh." Hos. xi. 4.

Nise deiream, ma bheir Dia thusa gu Criosd, agus nach ann air an rathad a shònraich thu, féin an sin tha thu an teagamh, ach faodaidh tu taing a' thoirt dhut-féin air son sin. Tha ni's

mò do ròidean aig Dia na tha fios agadsa chum peacach a thoirt a dh'ionnsaidh Iosa Criosd; ach cha tabhair e fios dut ro-laimh co aca air an treòraich e thu dh'ionnsaidh Chriosd. Isa. xl. 13. Iob xxx. 13.

Air uairean tha shligheachan aig' anns a' chuairt-ghaoith, ach air uairean eile cha'n eil Dia an sin. Neh. xiii. 1 Rìgh xix.

Ma bhuineas Dia ni's socraichidh riutsa na bhuineas e ri cuid eile de a chloinn, na biodh diomb ort air son sin, na diùlt na h-uisgeachan a shiùbhlas gu mall, air eagal gun toir e suas g'a t'ionnsaidh uisgeachan nan aibhnichean, laidir agus lionmhor, eadhon an dà aithinne-theine cheòthach so, an diabhol agus ciont a pheacaidh (Isa. viii. 6, 7.) Thuirt e ri Peadar, lean mise; agus ciod an tàirneanach a chuala no chunnaic Sacheus? Thig a nuas, (arsa Criosd) agus thainig e nuas, agus ghabh e ris le gàirdeachas.

Ach na'n seòladh Pedar no Sàcheus Spiorad an Tighearna, mar a rinn thusa, dh'fhaodadh iad a bhi 'g amharc fada gu leòir mu'm faigheadh iad iad-féin a'tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

Osbarr, innseam dhut, nach dearbh mothachadh mòr air peacadh, no beucaich uabhasach an diabhoil, seadh, agus iomadach taisbean, gu'm beil Dia a' toirt t'anam a dh'ionnsaidh Chriosd: mar is fiosrach Balaam, Cain, Iudas, agus feoghainn eile.

Agus ni's faide, tabhair fainear, a ni nach eil agad dhe na nithe sin an so, faodaidh iad a bhi agad air uair eile, agus sin chum do sgrios. Uime sin, an àite bhi mi-thoilicht' a chionn nach eil thu anns an teine, agus nach eil thu a cluinntinn fuaim na tròmpaid' agus caismeachd a chath "Guidh nach tuit thu ann am buaireadh," agus thig gu dàna chum cathair ghràis agus faigh tròcair, agus faigh gràs a chum do chòmhnadh an àm t'fheuma. Salm lxxxiii. 15. Mat. xxvi. 41. Eabh. iv. 16.

A chreutair bhochd! tha thu 'g ràdh, "Na'm bithinn air mo bhuaireadh thiginn n'a bu luaithe agus le n'a bu mhò de dh'earbsa dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Tha thu 'g ràdh cha'n eil fios agad ciod. Ciod a deir Iob? "Tarruinn do làmh fada uam? agus na cuaireadh t'uamhann eagal orm, an sin gairm thusa, agus freagraidh mise, no labhraidh mise, agus freagraidh thusa mi." (Iob xiii. 21, 22.) Cha'n e trom luchd a pheacaidh, ach tròcair fhaotainn, ni mò is e beuchdail an diabhol, ach tarruinn an Athar a bheir air duine tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd; dh'fhairich mise mi-féin nan nithe so uile.

'S fior, air uairean, seadh, am bithcheantas, gu'm beil iadsan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd a' tighinn air an rathad a tha thusa 'g iarraidh; air rathad luchdaichte, buairidh, ach tha 'n Tighearna mar an ceudna a' treòrachadh cuid air slighe uisgeachan an t-sòlais. N'am

bithinn gu roghnachachadh c'uin a rachainn air turas fada, se sin ri ràdh, co dhiù a rachainn ann am meadhon a' gheamhraidh, no anns an earrach thaitneach (Ach nam biodh e na thuras buannachdail mar a tha tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd roghnaichinn dol tro thein' a's uise mu'n caillinn an t-sochair:) ach tha mi 'g ràdh na'n roghnaichinn an t-àm, b'fhearr leam dol ann san earrach thaitneach, a thaobh gu'm biodh an t-slighe n'a bu shòlasaich, an latha n'a b'fhaide agus n'a bu bhlàithe, an òidhche goirid gu'n a bhi cho fuar. Agus tha e r'a fhaicinn gu'm beil gach argamaid a tha thusa cleachdadh chum do neart a lagachadh sa'n t-slighe, gur iad sin na dearbh argamaidean a tha Iosa Criosd a' gnàthachadh chum annsachd a mhisneachadh gu tighinn d'a ionnsaidh: "Eirich" (ars esan) "a bhean mo ghaoil, m'aon sgiamhach, thig leam: (Carson?) Oir feuch tha'n geamhradh seachad tha'n t-uisge thairis, dh'imich e roimhe, chithear na blàthan air an talamh, tha àm seinn *nan eun* air teachd, agus cluinnear guth an turtuir 'n-ar tìr. Tha an crann fìge a' cur a mach 'fhìge glasa, agus tha dearcan maotha a chroinn-fhìona a' toirt fàile cubhraidh uatha; éirich a bhean mo ghaoil, m'aon sgiamhach agus thig leam." Dàn. ii. 10—13.

Na cuir dragh ort féin, a pheacaich a tha tighinn: ma tha thu faicinn do staid chaillte le peacadh gin' agus gniomha; ma tha thu 'faicinn feum agad air fireantachd gun smal

Iosa Criosd; ma tha thu toileach a bhi air t'fhaotainn annsan, agus do chrann-ceusaidh a thogail suas agus esan a leantuinn: an sin guidh air son gaoth fhàbharach, agus aimisir mhath, agus thig air falbh na seas ni's faide ann an teagamh a' smaointeach air nithibh, ach thig air falbh a dh'ionnsaidh Iosa Criosd; dean e, tha mi 'g ràdh, mu'm brosnaich thu Dia chum ioghanna mnà ri saothair a leagadh ort, Faodaidh do ghòraich mu'n chùis a thoirt air sin a dheanamh, cùimhnich an ni a leanas, " Thig ioghanna mnà ri saothair air," (c'arson?) " Is mac nach eil glic e so, no cha'n fhanadh fada ann an àite briseadh a mach na cloinne." Hos. xiii. 13.

*Anns an t-seachdamh àite.* Faodaidh t'eagal nach gabh Criosd ruit, éiridh, bho na searg-aidhean a tha thu faotainn ann a t'anam, eadhon an uair a tha thu a' tighinn da ionn-saidh, tha cuid, eadhon an uair a tha iad a tighinn a dh' ionnsaidh Iosa Criosd g'am mothachadh féin a' fàs ni's mios' agus ni's mios', agus is goirt an greadadh sin gu dearbha do'n pheacach bhochd a tha tighinn.

Leis a chùis a mhìneachadh; Tha leithid so de neach a tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, air dha bhi air tùs a' sealltainn 'na dheigh, a bha mothachail, caomh-chridheach, agus brùite 'na spiorad; tha e nis' air fàs dòrcha, neo-mhoth-achail, cruaidh-chridheach, agus buailteach air dleasanasan spioradail a dhearmad, &c. Osbarr

tha e a mothachadh ann fein aomaidhean gu as-creideamh, dia-aicheadh, toibheum, agus nithe mar sin, tha e mothachadh a nise nach urrainn e crithneachadh fo fhacal Dé, no ro' bhreitheanas no ro' eagal teine ifrinn; ni mo as urrainn air leis, biodh mulad ort air son nan nithe so. Nis' is cruaidh an ni so: an duine anns an t-se-amh àite, a' gearan air cion buairidh, ach tha gu leòr agadsa dhiu, am beil thu toilichte da'n taobh a pheacaich a tha tighinn? Faodaidh iadsan nach robh air an cleachadh riu a' smaointeach, gur breugha an ni a bhi fo meachainn, ach tha esan a tha sa'n ionad ullamh gu falas fala shileadh le àmhghar cridhe, agus beuchdadh a mach le aimheal spioraid.

Tha'n duine sin anns an fhasach a measg ua'-bheistean allaidh: ann an só chi e mathghamhain, agus ann an sud leòghan, agus ann an ionad eile liobard, mac-tìre, dràgon, agus deamhnabh de gach seòrsa; teagamhan de gach seòrsa, eagalan dhe gach seòrsa a' sealg agus a cuir bruaillean air anam. Ann an so chi e toit, seadh, agus teine, a's pronnasg air an sgaoladh air feagh ionadan diambair féin, tha e cluinntinn fuaim doirinn uabhasach.

O mo chàirdean, eadhon, an Tighearn Iosa, do'm b'eòl gach ni, cha'n fhac e taitneas ann am buairiadhean, ni mo bha 'arrtas aige bhi maille riu. Uime sin thuirt aon sgriobtur, "bha e air a tharruinn," agus sgriobtur eile bha e air a "threòrachadh leis an Spiorad do'n

fhàsach, chum gum biodh e air a bhuaireadh leis an diabhol." Marc i. 12. Mat. iv. 1.

Ach le pilleadh air m'ais, thachair a leithid so dhaibhsan air uairean a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Shaoileadh neach gur beag feum a th' aig an tì a ta tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd air spearaichean mar iad sud, ach fòs is amhail a ta, agus tha féin-fhiosrachadh dubhach ga dhearbhadh, tha'n Eaglais bho shean a' gearan "gu'n rug a luchd-ruagaidh uil' oirre eadar na cunglaichean" (Tuireadh i.) eadhon eadar dòchas agus eagal, nèamh agus ifrinn.

Tha'n duine so a' mothachadh anmhuinneachd fheòla féin, tha e ga mhothachadh féin buailteach do bhì eu-dòchasach, nise tha e coireachadh Dhé, a' leum agus a bùrach mar tharbh ann an eangaich, agus fòs tha cionta gach ni a tionndaidh air féin chum a bhristeadh na bhloidibh ach tha e mothachadh a chridh cho cruaidh, air leis, is nach urrainn e tuiteam caoimhneal fhaotain ann an aon de a mighiùlanan. Nise tha e na mheall breisleich na shealladh féin, aig am beil a spiorad agus a neart gun riaghailt.

Tha buairidhean a buntainn ris a' chriosdaidh mar a tha cù a *chìobair* a' buntainn ris a' chaora shocharaich, se sin, thig e air chùl na treuda, agus leumaidh e oirre, bheir e gu talamh i agus leònaidh e i, agus salaichidh e i gu buileach le slalachar agus clàbar ann an ioch-

dar chlaisean an raoin, gun a fagail gus am bi i leth-mharbh, agus chan fhag an uair sin féin i mar a cronaich Dia.

Ann an so a nise tha cùis an eagail mi bhi air mo tilgeadh a mach. A nise tha mi 'faicinn gu'm beil mi caillte; cha'n e so tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd ars am peacach; cha'n urrainn cridhe cho ea-dòchasach, cruaidh, agus truagh ri' mo chridhe-sa bhi grasmhor, ars'am peacach; agus iarr air a shamhail sin de chridhe a bhi ni's fearr agus their e, cha'n urrainn mi.

Ceist. Ach ciod a their thu ri anam anns a chor so?

Freagairt. Their mi gu'n robh buairidhean a' leanmhuinn a chuid a b'fhearr de phobull Dé. Their mi gu'n tig buairidhean chum ar matha, agus their mi mar an ceudna, gum beil eadardhealachadh eadar a bhi cinntinn ni's mios' agus ni's mios', agus fhaicinn gu soilleir cho olc sa ta thu.

Tha duin' ann aig am beil aogais mhi-chuanda, aig am beil mor uaill a sgéimh féin, agus a thaobh nach eil sgathan aige chum amharc, tha e buanachd anns a mhearach sin; fa-dheòigh chaidh sgàthan a chuir d'a ionnsaidh, a thug dearbhadh dha air ea-cuandachd aogais, nis' air dha bhi a' beachdachadh air fhaileas féin tha làn-chinnt aige nach eil e leth cho tlachmhor sa bha e roimhe sin an dùil. A pheacaich a tha tighin tha do bhuairidhean mar na glaineachan amhairc so, nochd iad dhut do chride mì-chuanda ga chuir fa chomhair do

shùl, agus a nise tha thu a' faicinn cho mi-chuanda sa tha thu.

Bha Hecciah na dhuine math, gidheadh, an uair a dh'fhàs e tinn (air son na tha dh'fhios agamsa) bha rudeigin de bhaireil mhath aig air a cridhe féin, (agus air son 'na tha dh' fhios agam mar an ceudna) dh' fhaodadh an Tighearna an àm aiseag gu slainte fhàgail a chum buairidh chum agus gur ann a b' fhearr a dh' fhiosraicheadh, e na h-uile ni, bha na chridhe. Faic Isa. xxxviii. 1—3, maille ri Eachd. xxxii. 31.

Mo thruaighe! Tha sinn peacach thar tombas ach cha'n fhaic sinn a mheud gus an tig uair buairidh, ach nuair a thig sin, ni e mar ni an dealbhadair, ar cridhe tharruinn a mach 'na fhìor choltas, gidheadh cha bu chòir sealladh a thoirt dhuinn air an ni a ta sinn a' thoirt oirnn fantainn bho thighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

Tha da rathad anns an toir Dia sealladh do dhuine air truailleachd a chridhe féin, tha aon rathad tre sholus facail agus spiorad Dé: agus an rathad eil tre bhuairidhean an diabhoil. Ach leis a' cheud rathad chi sinn 'ar truailleachd air aon dòigh, agus leis an dara, air dòigh eil. Tre sholus facail agus Spioraid Dhe tha thu a faotainn sealladh air do ghrainealachd, agus le solus na gréine tha thu faotainn sealladh air smal agus slalachar a th' ann ad thaigh no air t'aodach. Leis an t-solus sin tha thu

faicinn am feum a th' agad air a bi glan, ach cha'n eil sin a' toirt air an t-salachar gun a bhi sgaoladh ni's gràineile. Ach 'nuair a thig Sàtan 'nuair a bhuaireas esan, tha e cuir beath agus fraoch ann ar peacannan, agus ga'n tiunndaidh, mar gu'm b'eadh 'nan iomadh diabhol an taobh a staigh dhuinn. Nise mar phrìosanaich tha iad a' toirt ionnsaidh air bristeadh a mach tro phrìosan ar cuirp, bheir iad an ionnsaidh air tighinn a mach air ar beoil, air ar sùilean agus air ar cluasan, dòigh sam bith a chum sgainneal an t-soisgeil, agus tàir air creideamh chum dorchachadh ar fianaisean agus damnadh ar n-anamannan.

Ach their mi mar thubhairt ni riomhe, is tric gu'm be so crannachar pobuill Dé, agus "Cha do thachair deuchainn air bith ribh, ach ni a ta coitcheann do dhaoinibh; ach tha Dia dìleas, nach leig dhuibh a bhi air bhur feuchainn thar bhur comas." (1 Cor. x. 13.) Faic leabhar Iob, leabhar nan Sàlm, agus leabhar an Tuiridh. Agus cùimhnich ni's faide, gu'n deach an ionnsaidh a thoirt air Criosd e féin a bhuaireadh gu toibheum a labhairt agus aoradh a dheanamh do'n diabhol agus e-féin a mhort. (Mat. iv. Luc. iv.) Buairidhean ni's miosa na's urrainn beirsinn ortsa, ach bha e gun pheacadh, a ta sin fìor, Agus is e do Shlànaighear, a ta sin fìor. Seadh, tha e cho fior mar an ceudna le e bhi air a bhuaireadh gu'n tug e buaidh air a bhuaireadair, agus gur h-e is dìdeann

daibhsan a bhios air am buaireadh. Col. ii. 14, 15. Eabh. ii. 15; iv. 15, 16.

Ceist. Ach ciod as ceann-fath gu'm beil cuid a tha tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd cho cianail air an tilgeadh sìos, agus air am bualadh le buairidhean?

Freagairt. Faodaidh sin a bhi bho iomadh reuson.

*Anns a' cheud àite* Cha'n urrainnear a dhearbhadh air cuid a tha tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd, gu'm beil iad cho truaillidh sa' tha na sgriobturan ag ràdh a ta iad, gus an tig am buaireadh. Is fìor gu'm beil iad a' faicinn uidhir de an truailleachd féin sa tha toirt orra dhol an deigh Chriosd, ach tha tuilleadh sa choir de dh'aingeachd annta nach eil iad a faicinn. 'S beag a bha dhùil aig Peadar gun robh mallachadh, agus mionnan, agus breugan agus toil 'na chridhe a Mhaighistear àicheadh roimh an àm anns an tàinig am buaireadh; ach an uair a thainig sin air gu dearbha, thuig e gu'n robh chum a dhoilgheis. Eoin. xiii. 36—38; Marc. xiv. 38, 72.

*Anns an dara h-àite*. Tha cuid a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd ro lan as am buadhan féin agus aig am beil beag spéis do Phearsa Chriosd; uime sin tha Dia, chum a thoirt orra, gun a bhi saoilsinn uidhir de an seudan féin, agus gu'n sealladh iad ni bu mhò air pearsa a Mhic agus air luach na ghabh e os-laimh, g'an tilgeadh sìos do'n t-slochd le

buaireadh, agus tha mi a' gabhail ris gur e sin a's ciall do'n ràdh so aig Iob. " Ma nigheas mi mi-féin ann an uise sneachda (ars esan) agus ma ghlanas mi gu glan mo làmhan, an sin tilgidh tu mi 'san t-slochd, agus gabhaidh m' eudach féin gràin diom." (Iob ix. 30.) Bha Iob a saoilsinn thar tomhas á bhuadhan féin — agus a' cuir oirdheirceis began ro ard ; Mar tha na sgriobturan so a nochdadh. (Iob xxxiii. 8—13 ; xxxiv. 5—10 ; xxxv. 2, 3 : xlii. 3—7.) Ach mu'n àm an deach crìoch air a bhuairidhean, chi thu gu'n robh e ni b'fhearr air fhòghlum.

Seadh, Tha Dia gu tric, eadhon, air son an ni so, mar gu'm b'eadh a' toirt ar gràsan uainn, agus 'g'ar fagail gu ìre bhig dhuinn féin, agus do'n bhuaireadair, chum is nach gràdhaich sinn dealbh a Mhic ni's mò na ghràdhaicheas sinn a phearsa. Faic cia mar bhuin riubha anns an *t-sè-amh caibidil deug de dh' Eseciel*, agus anns an *dara caibidil de Hosea.*

*Anns an treas àite.* Theagamh gu'm beil thu air do thabhairt gu mòr gu bhi toirt breth air do bhràthair, gu do bhràthair a dhìteadh do bhrìgh gu'm beil e na dhuine truagh air a bhuaireadh ; agus gu'm beil Dia a thaobh uabhar do chrìdh a' leigeil a bhuaireadair fuasgailt air do mhuin, a chum agus gu'm mothaich thu thu-féin lag. " Roimh sgrios théid uabhar, agus roimh leagadh spiorad ardanach." Gnàth. xvi. 18.

*Anns a' cheathramh àite.* Dh'fhaodadh e bhith gu'n do bhuin thu tuilleadh a's garbh ris an aiteam a leònadh le Dia air an t-seòl ud, gun a bhi toirt an aire dhut féin mu'm biodh tu air do bhuaireadh, agus uime sin dh'fhuilig Dia e thighinn ort. Gal. vi. 1.

*Anns a' chùigeamh àite.* Theagamh gu'n robh thu buailteach do chlò-shàimh agus do chadal agus gu'n chuireadh na buairidhean so chum do dhùsgadh, tha fios agad gu'n tainig buaireadh Pheadair air an deigh dha cadal, an sin, an àite faire agus ùrnaigh, dhaicheadh e,—dh'aicheadh,—agus dh'aicheadh e a Mhaighistir. Mat. xxvi.

*Anns an t-sè-amh àite.* Theagamh gu'n ghabh thu tuilleadh sa chòir de dhanadas ort, agus gu'n sheas thu ro fhada ann ad neart féin agus air an aobhar sin gu'n tainig àm buairidh ort. Be so a h-aon de na h-aobhair mu'n tainig e air Peadar: "Ged do thréig gach duine thu, (ars esan) gidheadh cha tréig mis' thu." O! se so an dòigh air a bhi buairte gu dearbh. Eoin. xiii. 36—38.

*Anns an t-sheachdamh àite.* Theagamh gu'm beil e an rùin Dhé do dheanamh glic, facal a' labhairt ri muinntir eile a ta fo âmhghar, agus uime sin dh'fhuilig e thusa bhi air do bhuaireadh. Chaidh Criosd a bhuaireadh chum is gum biodh e comasach air fòir air muintir eile bhiodh air am buaireadh. Eabh. ii. 18.

*Anns an ochdamh àite.* Theagamh gu'n tug Sàtan air Dia gu'n leig e leis do bhuaireadh ag ràdh, n'an deanadh e sin gu mallaicheadh tu e as an aodann. Mar so fhuair e cead an aghaidh Iob, uime sin tabhair fanear anam a ta air do bhuaireadh, air eagal gu'n dearbh thu ràdh an diabhoil fior. Iob i. 2.

*Anns an naoidheamh àite.* Theagamh gu'm feum do bhuadhan a bhi air an dearbhadh ann an teallach chum a mheirg a tha leantainn riu ghlanadh air falbh. Agus iad féin a dhearbhadh ann an lathair ainglean agus dheamhnaibh gur iad moran a's fearr no'n t-òr a théid a mugha. Theagamh mar an ceudna, gu'm beil do bhuadhan gu cliù, moladh, onair, agus glòir shonraichte fhaotainn an àm tighinn an Tighearn' Iosa (gu breitheanas) air son gach euchd a rinn thu leo an aghaidh ifrinn agus a h-uile dheamhnaibh. Ann an latha do bhuairidh. 1 Ped. i. 6, 7.

*Anns an deicheamh àite.* Theagamh gu'n robh Dia air son muinntir eile theagasg trid t-osnaich, do ghearan, do chneadan agus do chaoidh, fo d' bhuairidhean chum a bhi 'nan earalas ann an seachnadh nam peacannan air sgàth am beil thus air do thoirt (aig an àm so) seachad do'n luchd-pianaidh.

Ach ann an co-dhùnadh an ni so, cuir an t-olc ris an olc, (agus an sin bithidh nan nithe olc gu leòir) ged' tha thu gus an latha 'n diugh a dheasbhuidh gràs Dé, fòs cha'n eil thu ach

ann ad chreutair truagh, peacach, aig am beil feum air Slànaighear beannaichte, agus tha'n ceann-teagaisg a' nochdadh dhut aon cho math is cho caomh 'sas urrainn cridhe iarraidh, a thubhairt mar an ceudna chum do mhisneachadh.—" An tì a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e."

Le tighinn uime sin a dh'ionnsaidh facal mìnichidh.

Am beil a chùis mar sin, gu'm beil iadsan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd gu tric fo eagal an cridhe nach gabh Iosa Criosd ga ionnsaidh iad? Ma ta tha so a' teagasg dhuinne nan nithe so.

*Anns a' cheud àite.* Faodaidh creideamh agus teagamhan a bhi chomhnaidh anns an aon anam aig an aon am; O! thus air bheag creideamh c'arson a tha thu fo amharas?" (Mat. xiv. 31.) Cha dubhairt e O! thus gu'n chreideamh! ach " O! thus air bheag creideamh." A chionn gun robh beagan creideamh aige ann am meadhon iomadh amharas. Tha sin fior, eadhon, muinntir a tha tighinn a dh' ionnsaidh Iosa Criosd, tha iad a' tighinn agus eagal orra nach tig, agus amharas orra nach tig. 'Nuair a dh'amhairceas iad air a' ghealladh, no air facal misnichidh tre chreideamh, an sin thig iad, ach an uair a dh'amhairceas iad orra féin, no air an duilichinn a ta na laidhe rompha. an sin tha iad fo amharas. " Iarr orm tighinn," arsa Peadar; " Thig," arsa Criosd, mar sin chadh e

sios ás an luing chum a dol a dh'ionnsaidh Iosa ach bu dheuchainn da esan a ruigsinn air an uisge. Is amail a ta e do'n anam bhochd mhiannach Iarr ormsa tighinn, ars am peacach, thig, ara Criosd agus cha tilg mi air chor sam bith a mach thu: mar sin tha e tighinn ach se a dheuchainn tighinn air an uisg tro iomairt bhàthaidh, uime sin ma shéideas gaoth a bhuairidh, éiridh tonnan an amharais agus an eagail air ball, agus tòisichidh am peacach a tha a' tighinn air dol fodha mar eil aige ach beagan creideamh.

Ach gheibh thu an so ann am beagan creideimh Pheadair, gniomh dà-fhilte, se sin ri ràdh, tighinn agus éighachd, cha'n urrainn beagan creideamh tighinn fad' na slighe gu'n ghlaodhaich, Cho fad sa mhaireas a dhànachd naomh' am fheadh sin as urrainn e thighinn an sìth; ach nuair nach eil sin ann cha'n urrainn e dol ni's faide, théid e chuid eile de'n t-slighe le glaodhaich. Chaidh Peadar cho fad sa b'urrainn a bheagan creideamh a ghiùlan: mar an ceudna ghlaodh e cho fad sa b'urrainn a bheagan creideamh còmhnadh a dheamhnadh leis, "A Thighearna fòir orm." Agus mar sin le tighinn a's glaodhaich, bha e air a chumail bho dhol sìos do'n doimhne ged nach robh aige ach beagan creideamh. "Shìn Iosa mach a làmh, agus rug e air, agus thubhairt e ris, O! thusa air bheagan creideamh c'arson a tha thu fo amharas?"

*Anns an dara h-àite.* Am beil e mar sin, gu'm beil iadsan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosda air uairean fo eagal an cridhe nach gabh Iosa Criosd riubha? Nise tha sin a nochdadh reasan duinne air a' chianalas sin, a tha sinn gu tric a' faicinn anntasan, a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd c'arson a ta e 'chionn eagal a bhi orra nach gabh Iosa Criosda riu. Tha 'n saoghal truagh a magadh oirnne a chionn sinn a bhi 'n-ar sluagh cianail, tha mi a' ciallachadh a thaobh sinn a bhi air uairean mar sin, ach cha'n eil fhios acasan air aobhar ar dubhachais. Na'm b'urr-ainn e bhi air a dhearbhadh oirnn, eadhon, an sin, an uair a tha sinn cianail, gu'n gabhadh Iosa Criosd rinn da rìreadh, bheireadh e oirnn leum thar an cinn, agus chuireadh e n'is mò do shòlas ann ar cridheachan na bhiodh oirnn anns an àm bu liomhoire an corc am fion agus an ola acasan. Sailm iv. 6, 7.

*Anns an treas àite.* Am beil e mar sin, gu'm beil iadsan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosda air uairean fo eagal an cridhe nach gabh Iosa Criosd riu? Nise tha sin a' nochdadh gu'm beil iadsan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd n'an sluagh mothachail, smaointeachail, o eagal a bhi orra bho chiall agus smaointeannan. Tha iad mothachail air peacadh, agus mothachail air a mhallachd a tha na lorg; tha iad mar an ceudna mothach-ail air mòrghalachd ghlòrmhor Dhé, agus air

cho beannaichte sa tha bhi air an gabhail a steach le Iosa Criosd; tha iad mothachail air glòir nèimh agus olc a pheacaidh, tha iad a' toirt nan nithe so fainear agus tha fios ac' orra: "Oir an uair a chuimhnicheas mi tha eagal orm; an uair a bheir mi fainear tha eagal orm roimhe:" Iob xxi. 6; xxiii. 15.

Tha na nithe so a' bristeadh an spioraid a thaobh gu'm beil iad 'nan dùisg agus a mothachadh. Na'n robh iad marbh mar mhuinntir eile, cha bhiodh iad an trioblaidean le eagal mar tha iad: Oir cha'n eil eagal ann an daoine marbha, cha'n eil iad a' mothachadh no fo chùram, ach se an duine beò, tuigseach tha, gu tric fo eagal a chridh nach gabh Iosa Criosd ris. Tha ni 'g ràdh nach eil na mairbh, agus iadsan a ta gu'n tuigse fo smuairean, tha iad a meas gu'm beil iad tearuinnt', earbsach. Co tha cho dàna ri Baidhard dall? Bu chòir dhaibh so gu dearbha eagal a bhi orra, a thaobh nach eil iad a' tighinn a dhionnsaidh Iosa Criosd, O! an ifrinn, an teine, an t-slochd, corraich Dhe, agus piantan ifrinn, tha iad air an ullachadh air son peacaich bhochda, dhearmadach! "Cia mar thàras sinn ás ma ni sinn dearmad air slàinte cho mòr!" (Eabh. ii. 3.) Ach tha iad gun mhothachadh agus cha'n urrainn iad eagal a ghabhail.

*Anns a' cheathramh àite.* Am beil e mar sin, gu'm beil iadsan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd gu tric fo eagal an cridhe

nach gabh Iosa Criosd riu? Uime sin bu chòir do sheana Chriosdaidhean truas a bhi aca ri muinntir òga tha tighinn agus a bhi 'g ùrnaigh air an son. Is eol duibh cridhe coigrich oir bha sibh féin 'n'ur coigrich ann an tìr na h-Eiphit. Is eol duibh na h-eagail, na h-amharasan agus na h-uabhasan a tha deanamh gréim orra, oir bha iad air uairean a' deanamh gréim oirbh féin. Air an aobhar sin, gabhaibh truas riu deanaibh urnaigh air an son misnichibh iad, tha féum ac' air gach ni de so; rinn cionta gréim orra, rinn eagal fearg Dhé beirsinn orr'; theagamh gu'm beil iad am fradharc teine ifrinn, agus gu'm beil eagal tuiteam ann, a dian losgadh an taobh a staigh de'n cridheachan. Faodaidh fhios a bhi agaibh cho iongantach sa tha Sàtan ag oibreachadh a chuid amharasan ifrinneach an taobh a staigh dhaibh, mas a comasach e bàthaidh e iad a thaobh an lion-mhorachd agus an cudthrom. A sheana Chriosd-aidhean caraibh suas an rathad dhaibh togaibh an ceap-tuislidh ás an rathad orra, air eagal gu'm bi iadsan a tha lag agus fann air an tionn-daidh a thaobh, ach gu'm ma fearr leibh e bhi slàn. (Eabh. xii. ii.) Thainig mi nis' a chum an ath bheachd agus labhraidh mi beagan mu thimchioll,—se sin ri ràdh :—

Cha leigeadh Iosa Criosd leosan a tha tigh-inn da rìreadh ga ionnsaidh, smaointinn aon uair gun tilgeadh e mach iad.

Tha'n ceann-teagaisg làn de'n ni so oir tha

e 'g ràdh " An tì a thig am ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e." Nise ma thubhairt e, cha tilg mi a mach. Cha'n àill leis gu'n smaointicheamaid gun tilg.

Tha sin ni's faid air fhoillseachadh leis na beachdan so :—

*Anns a' cheud àite.* Thoirmisg Iosa Criosd eadhon, dhaibhsan, nach do thòisich fathast air tighinn da ionnsaidh gu'n iad a shaoilsin aon uair mar iad sud. " 'Na saoilibh gu'n dean mise bhur casaid ris an Athair." Eoin v. 45.

'S iad so tha mi 'g ràdh an aiteam nach do thòisich fathast air tighinn da ionnsaidh, oir thuirt e mu'n tiomchioll beagan roimhe so: " agus cha tig sibh am' ionnsaidh-sa." Oir chùm am meas a bha ac' air onair dhaoine air an ais iad. Fòs leig Iosa Criosd ris daibh, ged dh'fhaodadh e gu ceart an diùltadh, nach deanadh e mar sin, agus dh'iarr e orra gun urrad agus smaointeach aon uair gu'n casaideadh e iad ris an Athair. 'Nise is e gu'n chasaid a dheanamh tagradh as an leth. Cha'n eil Criosd anns na nithe so a' seasamh na thamh eadar an t-Athair agus na peacaich. Mar sin ma ta, mar bu mhath le Criosd gu'n saoileadh iadsan (nach tàinig fathast d'a ionnsaidh agus nach tig) gun deanadh e casaid orra, uime sin cha bu math leis idir gun saoileadh iadsan a ta tighinn da ionnsaidh ann am firinn. " Agus esan a thig cha tilg mi air chor sam bith a mach e."

*Anns an dara h-àite.* 'Nuair a bha bhean

a ghlacadh an adhaltranas (eadhon anns an dearbh ghniomh) air a toirt a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, ghnàthaich e e-féin ann am briathran san gniomh, a ta soillearachadh nach ann a chum dìtidh agus tilgeadh a mach a thainig e dh'ionnsaidh an t-saoghail.

Air an aobhar sin an uair a chuir iad i 'na seasamh fa chomhair, chrom e e-féin sìos agus thòisich e air sgrìobhadh le mheur air an làr mar nach biodh e ga 'n cluinntinn. Nise ciod a rinn e leis an ni so ach a thaisbeanadh gu soilleir, nach robh e gu casaidean a ghabhail an aghaidh peacaich thruagha co air bith a thogadh cùis dìtidh 'nan aghaidh. Agus tabhair fainear, ged' bhuanaich iad air iarraidh, a' smaointeach fa-dheoigh gu'n co éignicheadh iad e gu dìteadh, fòs dh'fhreagair e air chor is gu'n dh'fhuadaich e gach neach-dìtidh uaipe, agus an sin dh'iarr e oirre chum a misneachadh tighinn da ionnsaidh-san, " Imich romhad agus na peacaich ni's mò." Eoin. viii. 1—12.

Cha'n e idir nach robh gràin aige de a gniomh, ach cha dìteadh e a' bhean air son a peacaidh, a chionn nach be sin a dhreuchd, " Oir cha do chuir Dia e chum gu'n dìteadh e an saoghal, ach a chum gu'm biodh an saoghal air a shaoradh trìdsan. (Eoin. iii. 17.) Nise cha dìteadh Criosd a bhean so ged a bha e air a cho-éigneachadh chum sin a dheanamh mu'n saoileadh a' mhuinntir a tha tighinn da ionnsaidh ann am fìrinn aon uair gun tilgeadh

e mach iad. “ Agus an tì a thig am' ionnsaidhsa cha tilg mi air chor sam bith a mach e.”

*Anns an treas.* Tha Dia gu soilleir ag iarraidh air a pheacach e thionndaidh agus tighinn, agus a' toirmeasg dha smaointinn air chor sam bith gur tilgeadh se mach e. “ Tréigeadh an t-aingidh a shlige, agus an duin' eacorach a smuainte ; agus pilleadh e ris an Tighearna, agus nochdaidh e tròcair dha, agus ri ar Dia-ne, oir bheir e mathanas gu pailt.” Isa. lv. 7.

Tha 'n Tighearna le iarraidh air an duin' eacorach a smuainte a thréigsinn, gu h-araid a' toirmeasg nan smaointe so a tha cuir maille air an duine tha tighinn 'na astar gu Iosa Criosd, se sin a smaointean as-creideach.

Air an aobhar sin cha'n eil e 'g iarraidh air a mhàin a shlige a thréigsinn ach mar an ceudna a smaointe. “ Tréigeadh an t-aingidh a shlige, agus an duin' eacorach a smuainte.” Cha leòir a h-aon diu so a thréigsinn ma tha thu tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, a thaobh gu'n cùm an aon eile air t'ais thu. Ged thréigeas duin' a shlighe, a bheatha neo-gheamnaidh agus shalach, gidheadh ma tha na smaointean so nach gabh Criosd ris air an altrum anns a' chridhe cumaidh na smaointean so e gu'n a thighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

A pheacaich, a pheacaich a tha tighinn, am beil thus air son tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd ? Tha, ars am peacach. Ma tha tréig

do dhroch shlighean. Tha mi deanamh sin, ars am peacach, C'arson ma ta tha thu' tighinn air t-aghaidh cho mall? Thaobh gu'm beil maille air a' chuir orm. Ciod a chuir maille ort? na thoirmeisg Dia thu? Cha do thoirmeisg, am beil thu déigheil air tighinn ni's luaithe? Tha, gidheadh, cha'n urrainn mi. Guidheam ort labhair gu soilleir rium, agus innis dhomh aobhar do mhi-mhisnich? Ged nach do thoirmisg Dia mi, agus ged a tha mi'n geall air tighinn ni's luaithe, gidheadh tha'n smuain so agus an smuain ud eile 'g éiridh gu nadurrach ann am chridhe, ni tha cur maille air m'astar gu Iosa Criosd. Air uairean saoilidh mi nach eil mi air mo thaghadh, air uairean eile nach eil mi air mo ghairm, agus a rithist gu'n thòisich mi air tighinn ro anmoch, agus air uairean eile saoilidh mi nach eil fhios agam ciod e ni tighinn. Mar an ceudna saoilidh mi air uairean nach eil gràs agam, agus an deigh sin nach urrainn mi ùrnaigh a dheanamh, agus a rithist, saoilidh mi nach eil annam ach an dù-chealgair, agus tha nan nithe so ga mo chumail air m'ais bho thighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

Seall a nis', nach d'innis mise sin dut? Tha smaointean fathast a' chòmhnaidh anns a' chridhe, eadhon ann an cridheachan na h-aiteam a thréig an droch shligheachan, agus leo so tha iad air am buaireadh ni's mo no le ni air bith eile, thaobh gu'm beil e cuir maill' air an

triall a dh'ionnsaidh Iosa Criosd ; Oir is e peacadh an as-creideimh as màthair-aobhair do na smaointean so as mò tha cuir a mhaill' air a' pheacach a tha tighinn na dhroch shlighean. Eabh xii 1—4.

Ach a nise thaobh gu'm beil Iosa Criosd ag iarraidh ort na smuaintean so a thréigsinn deann sin, a pheacaich a tha tighinn, mar a tréig thu iad tha thu sa'n eacoir a bristeadh àinte Chriosd agus a buanachd, ann a bhi na' t-fhear-pianaidh ort féin, agus ga do chumail féin bho shocrachadh ann an gràs, " Mar creid sibh, gu cinnteach cha bhi sibh seasmhach." Isa. vii. 9.

Tha sibh a' faicinn an so mar chuir Iosa Criosd e féin an aghaidh a leithidibh sud de smaointean, a tha a' mi-mhisneachadh a pheacaich a tha tighinn. Agus a daighneachadh an teagaisg sin leìs na briathran so. " Agus esan a thig cha tilg mi air chor sam bith a mach e."

Thainig mi nise chum reusonachadh air a bheachd so.

*Anns a' cheud àite.* Na'n leigeadh Iosa Criosd leat aon uair a' smaointeach gu'n tilgeadh e mach thu, leigeadh e leat mar an ceudna smaointeach gu'm breugaicheadh e fhacal, oir thubhairt e " An tì a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e." Ach cha bu mhath le Criosd gun tigeadh tu ga ionnsaidh a bhreugachadh fhacail, oir thubhairt e uime

féin,—" Is mise an fhirinn." Uime sin cha bu mhath leis gun saoileadh neach sam bith a tha tighinn da ionnsaidh ann am firinn gu'n tilgeadh e mach iad.

*Anns an dara h-àite.* N'an ceadaicheadh Iosa Criosd do'n pheacach a tha da rìreadh a' tighinn da ionnsaìdh aon uair a smaointeach gu'n tilgeadh se a mach e, dh' fheumadh e leis an ni sin a bhi toirt misnich do cheud bhristeadh a mach an as-creideimh ni a rinn e a mheas mar a nàmhaid is mo! dha féin agus da na shònraich e na shoisgeil. Uime sin cha bu math le Iosa Criosd gu'n saoileadh am peacach a tha tighinn aon uair gu'n tilgeadh e mach e. Faic Mat. xiv. 31 ; xxi. 21. Marc. xi. 23. Luc. xxiv. 25.

*Anns an treas àite.* N'an ceadaicheadh Iosa Criosd aon uair do'n pheacach a tha tighinn smaointeach gu'n tilgeadh e mach e, cheadaicheadh e dha a chuir an teagamh an robh e toileach tiodhlac an Athar a ghabhaìl da ionnsaidh, ach tha'n ceannteagaisg a' dearbhadh,— " Gach ni a bheir an t-Athair dhomhsa thig e am' ionnsaidh, agus an tì a thig cha tilg mi air chor sa'm bith a mach."

*Anns a' cheathramh àite.* N'an ceadaicheadh Iosa Criosd dhaibh a smaointeach aon uair (Iadsan a tha da rìreadh a' tighinn) gu'n tilgeadh e mach iad, feumaidh gu'n leig e dhaibh a smaointeach gun dean e tarchuis air tarruinn an Athar, Ach bhiodh e na ard-thoibheum

ro olc sin a' smaointeach. Uime sin cha bu mhath le Iosa Criosd gu smaointicheadh esan a tha tighinn, aon uair gu'n tilgeadh se a mach e.

*Anns a' chûigeamh àite.* N'an ceadaicheadh Iosa Criosd dhaibhsan a tha da rìreadh a' tighinn a' smaointeach aon uair gun tilgeadh e mach iad, feumaidh e leigeadh dhaibh a smaointeach gu'm bi e neo-dhìleas anns an dreuchd a dh-earb Athair ris, ni is e sàbhaladh, agus gu'n ni air bith a chall de na thug e dha ri ghleidheadh, (Eoin. vi. 36.) Ach chuir an t-Athair fo chùram gu'n tearnadh e 'm peacach a tha tighinn. Uime sin cha'n fhaod e bhi gun leig e le lethid sin a neach a' smaointeach aon uair gun tilgeadh se mach e.

*Anns an t-sè-amh àite.* N'an ceadaicheadh Dia dhaibhsan a tha tighinn aon uair a smaointeach gu'n tilgeadh e mach iad, an sin feumaidh e leigeadh dhaibh a shaoilsinn gu'm bi e neo-dhìleas ann an dreuchd a Shagartachd, air son a' cheud chuid deth phàigh e luach air a shon, agus thug e éirig air son anmanan, agus air son an dara cuid bhuanaich e ann an deanamh eadar-ghuidhe ri Dia air an son-san a thig. (Eabh. vii. 25.) Ach cha'n fhuilig e dhuinn teagamh a chur ann an ghàthachadh dìleas a Shagartachd, uime sin cha'n urrainn e fhulang dhuinn aon uair a smaointeach gu'm bì am peacach a a tha tighinn air a thilgeadh a mach.

*Anns an t-seachdamh àite.* N'an ceadaicheadh Dia dhuinn aon uair a smaointeach gu'm

bi am peacach a thig air a thilgeadh a mach, an sin feumaidh e leigeadh dhuinn teagamh a chuir 'na thoil agus 'na chomas a chum tearnaidh. Ach cha'n fhuilig e dhuinn aon uair a h-aon diù so a chuir an teagamh, uime sin cha leig e dhuinn aon uair a shaoilsinn gu'm bi am peacach a tha tighinn air a thilgeadh a mach,

1. Cha'n urrainn e leigeadh dhuinn a thoil a chuir an teagamh, oir thubhairt e anns a cheann-teagaisg,—" Cha tilg mi air chor sam bith a mach."

2. Cha'n urrainn e leigeadh dhuinn a chumhachd a chuir an teagamh; oir thubhairt an Spiorad Naomha. Tha e comasach iadsan a thig da ionnsaidh a thearnadh chum a' cheum as faide mach.

3. Cha'n urrainn e leigeadh dhuinn teagamh a chuir ann an éifeachd fhoghantais, oir tha fuil Chriosd a' glanadh air falbh uile pheacannan a pheacaich a tha tighinn. (1 Eoin i.) uime sin cha'n urrainn e leigeil leisan a tha tighinn a smaointeach aon uair gu'n tilg se mach e.

*Anns an ochdamh àite.* Na'n ceadaicheadh Iosa Criosd aon uair do'n pheacach a tha tighinn a smaointeach gun tilgeadh se mach e, dh'fhuiligeadh e dha a bhreug a thoirt do theisteas soilleir an Athar, a Mhic, agus an Spioraid Naoimh, eadhon do'n uile shoisgeil a ta ann an leabhraichean Mhaois, anns na Faithean anns na Sailm, agus anns an

Tiomna Nuadh, Ach cha'n urrainn e sin fhulang, uime sin cha bu choir do'n pheacach a tha tighinn a smaointeach aon uair gu'm bi e air a thilgeadh a mach.

*Anns an naoidheamh àite.* Agus anns an àite mu dheireadh, Na'n ceadaicheadh Iosa Criosd aon uair dhasan a tha tighinn d'a ionnsaidh a smaointeach gu'n tilgeadh e mach e, feumaidh e leigeadh dha bòid an Athar a chuir an teagamh; ni a rinn esan ann am firinn 'san ionracas a ghabhail, chum is gu'm biodh misneach laidir acasan a theich gu Iosa Criosd a dh'iarraidh tearmuinn, ach cha'n urrainn e so fhulang, uime sin cha'n urrainn e leigeil leis a' pheacach a tha tighinn a smaointeach aon uair gu'm bi e air a thilgeadh a mach. Eabh. vi.

Thainig mi nise chum beagan mìnichidh a dheanamh air an iomlan, agus an sin bithidh mi a' tarruinn a dh'ionnsaidh co-dhùnadh.

Tha e air innse dhuinn gu'm beil daoine gu nàdurrach fada bho Chriosd.

Soilleiricheam sin le labhairt air na tri ceistean so 'leanas:—

1. C'ait am beil esan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd?

2. Co e esan nach eil a tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd?

3. C'àit am beil esan gu dhol, nach eil a tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

Ceist. 1. C'àit am beil esan, &c.

Freagairt. 1. Tha e cian bho Dhia, tha e gu'n Dia, eadhon dealaicht' uaithe, araon na thuigse na thoil, na rùintean, na bhreitheanas, agus na chogais. Eph. ii. 12; iv. 8.

2. Tha e cian bho Iosa Criosd a mhain as aon Fhearsaoraidh o thein'ifrinn. Sailm lxxiii. 27.

3. Tha e cian bho obair an Spioraid Naoimh, o obair na h-ath-ghionmhuinn, agus an dara cruthachaidh as eugmhais nach faic duine san bith rìoghachd nèimh. Eoin iii. 3.

4. Tha e cian bho bhi fìreanta, an fhìreantachd sin, a dh'fhagadh e taitneach ann an fianais Dhé. Isa. xlvi. 14.

5. Tha e fo chumhachd agus fo uachdaranachd a pheacaidh; tha peacadh a' riaghladh ann agus thairis air, tha e chòmhnaidh an uile cheudfathan anama agus am ballaibh a chuirp, air dòigh, a's o cheann gu chasan nach eil aon fhallaineachd. Isa. i. 6. Rom. iii. 9—18.

6. Tha e anns an taigh-air-leth maille ri Udsia; agus chaidh a sgaradh á càmp Israeil maille ris na lobhrain. 2 Eachd. xxvi. 21. Airm. v. 2.

7. Tha bheatha a measg nan neo-ghlan. "Tha e ann an dombhlas na séirbhe, agus ann an cuibhreach na h-eacorach." Iob. xxvi. 14. Gniomh. viii. 23.

8. Tha e ann am peacadh anns an fheòil, ann am bàs, ann am lion an diabhoil agus air a

ghlacadh mar chiomach dhasan chum a thoile. 1 Cor. xv. 17. Rom. viii. 8. 1 Eoin. iii. 14. 2 Tim. ii. 26.

9. Tha e fo mhallachd an lagha, agus tha'n diabhol a chòmhnaidh ann, agus tha tighearnas aig thairis air. Gal. iii. 13. Eph. ii. 2, 3. Gniomh. xxvi. 18.

10. Tha e ann an dorchadas, agus ag iomachd an dorchadas gun fhios aige c'àite tha e dol, oir dhorchaich dorchadas a shùilean.

11. Tha e air an t-slighe leathainn a tha treòrachadh gu sgrios; agus ma bhuanaicheas e air aghaidh théid e cinnteach a steach air a gheat fharsuinn, agus as an sin sìos air staighraichean ifrinn.

*Anns an dara h-àite.* Co e esan nach eil a tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd?

1. Tha e air a mheas mar aon de nàimhdean Dhé. Luc. xiv. 14. Ron. viii. 7.

2. Is e leanabh an diabhoil, agus ifrinn; oir ghin an diabhol e 'na nàdur peacach agus feumaidh ifrinn a shlugadh suas fa-dheòigh a chionn nach tig e dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Eoin. viii. 44. 1 Eoin iii. 8, Mat. xxiii. 15. Salm ix. 17.

3. Is e mac agus oighre na féirge is e sin a chrannachar, agus ìocaidh Dià dha e roimh lathair a ghnùise. Eph. ii. 1—3. Eoin xxi. 29—31

4. Tha e na fhéin-mhortair, rinn e eacoir air

anam féin, agus is aon e a ghràdhaich am bàs. Gnà. i. 18 ; viii. 35, 36.

5. Is còmpanach e do'n diabhol agus do dhaoine air an dìteadh. Gnà. xxi. 16. Mat. xxv. 4.

*Anns an treas àite.* C'àit' am beil e coltach a théid esan, nach tig a dh'ionnsaidh Iosa Criosd ?

1. Esan nach tig da ionnsaidh tha e coltach r'a dhol ni's faidh uaithe, oir tha na h-uile pheacadh a dol ceum ni's faide bho Iosa Criosd. Hos. xi.

2. O'n tha e ann an dorchadas tha e coltach ri dhol air seacharan ann. Oir is e Criosd solus an t-saoghail, agus esan nach tig da ionnsaidh-san tha e 'g imeachd ann an dorchadas. Eoin. viii. 11.

3. Tha e coltach ri bhi air a ghluasad air falbh cho fada bho Dhia, bho Chriosd, agus bho gach uile shonas 'sas urrainn an Dia bithbhuas a ghluasad. Mat. xii. 41.

Ach, *anns an dara h-àite.* Tha'n teagasg so a thighinn a dh'ionnsaidh Chriosd, ag innse dhuinne far a faod peacaich thruagha, fhalamh, beatha fhaotainn da'n anamaibh, agus sin ann an Criosd : tha 'n bheatha so 'na Mhac, esan aig am beil am Mac tha beatha aige, agus a rithist, " Oir esan e gheibh mise gheibh e beatha, agus gheibh e deagh-ghean o'n Tighearna. Gnà viii. 35.

Nis air son tuilleadh meudaichidh, noch-

daidh mi mar an ceudna an so tri ceistean a bharrachd.

1. Ciod a bheatha th' ann an Criosd?

2. Co a dh'fhaodas a sealbhachadh?

3. Ciod na cùmhnantan air ann faighear sealbh oirre?

Ceist. 1. Ciod a bheatha tha ann an Iosa Criosd?

1. Tha beatha fìreanachaidh ann an Criosd. Tha duine le peacadh marbh san lagh; agus is e Criosd a mhàin a's urrainn a shaoradh le ionracas agus le fhuil, bho'n bhàs so gu staid beatha:—" do bhrìgh gu'n do chuir Dia aon-ghin Mhic do'n t-saoghal chum gu'm bitheam-aid beò tridsan" (1 Eoin iv. 9.) 'Se sin trid a cheartais a bha e gu dheanamh agus am bàs a bha e gu fhulang.

2. Tha beatha shiorruith ann an Criosd; beatha neo-chriochnach, beatha a mhaireas a chaoidh nan caoidhean." Thug Dia dhuinne beatha mhaireannach agus tha a' bheatha so 'na Mhac." 1 Eoin v. 11.

Nise thaobh gu'm beil fireantachd agus slàinte shiorruidh araon ann an Criosd do dhaoine, agus gun sin a bhi 'n àite air bith eile, co nach tigeadh a dh'ionnsaidh Iosa Criosd?

*Anns an dara h-àite.* Co a dh'fhaodas a bheatha so a shealbhachadh,

Tha mi 'g ràdh, peacaich bhochda, thruagha, gu sònraichte.

1. A mheud 's le'n àill a sealbhachadh,—

" Agus ge be neach leis an àill, gabhadh e uisg' na beatha gu saor." Tais. xxii. 17.

2. Esan air am beil tart air a shon: Bheir mi dhasan air am beil tart de dh'uisge na beatha gu saor. Tais xxi. 6.

3. Esan a tha sgìth dhe a pheacannan. " So an fhois leis an tabhair sibh fois dhasan a ta sgìth, agus so an suaimhneas." Isa. xxviii. 12.

4. Esan a tha bochd agus feumach, " Coiglidh e am bochd agus am feumach agus sàbhailidh e anam nam feumach."

5. An tì a bha ga leantuinn a glaodhaich air son beatha: " An tì a leanas mise cha shiubhail e an dorchadas, ach bithidh solas na beatha aige." Eoin viii. 12.

*Anns an treas àite.* Ciod na cumhnantan air am faod sinn sealbh fhaotainn air a' beatha so?

Freagairt. Gu saor. A pheacaich, nach eil thusa cluinntinn? Faodaidh tusa faotainn gu saor " Gabhadh e uisge na beatha gu saor. Bheir mìse dha de thobar uisge na beatha gu saor. Agus an uair nach robh dad ac' a dh' ìocadh iad, mhaith e gu saor dhaibh araon." Luc vii.

Gu saor gun airgead agus gun luach. " Ho! gach neach air am beil tart, thigibh a chum nan uisgeachan, agus esan aig nach eil airgead, thigibh ceannaichibh agus ithibh, seadh, thig-

ibh, ceannaichibh gun airgead agus gun luach, fion agus bainne." Isa. lv. i.

A pheacaich, am beil thusa tartmhor? Am beil thu sgìth? Am beil thu toileach? Thig ma ta, oir tha na h-uile ni math a th' aig Criosd air a thairgse do'n pheacach a thig gun airgead agus gun luach. Tha beatha aige ri sheachnadh, dhaibhsan a tha g'a h-iarraidh agus aig nach eil peighinn a chum a ceannach, agus bheir e seachad i gu saor; Oh! ciod an staid bheannaichte anns am beil am peacach a tha tighinn?

Ach, *Anns an treas àite.* Tha'n teagasg so, tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, ag innse dhuinn nach eil beath r'a faotainn an àit' air bith eile. Na'm biodh i r'a faotainn ann an àit' air bith eile cha bhiodh ach fior bheag meas air a cheann-teagaisg agus air-san a labhair e. a dh'aindeoin cho mòr sa tha an gealladh " Cha tilg mi air chor sam bith a mach" n'an seasadh neach eile dlù a bhiodh ullamh chum an gabhail da ionnsaidh. Ach ann an so tha glòir Chriosd air a leigeil ris, nach urrainn aon neach ach esan tearnadh. Agus ann an so tha ghràdh air a leigeadh ris, ged nach urrainn neach air bith tearnadh ach esan na aonar, gidheadh cha'n eil e aindeonach sin a dheanamh. " Ach an tì a thig am ionnsaidh (ars' esan) cha tilg mi air chor sam bith a mach e."

Tha e soilleir bho'n sgriobtur so, nach urrainn neach air bith tearnadh ach Iosa Criosd

Gniomh vi. 12. "Agus cha'n eil slaint ann an neach air bith eile agus thug e dhuinn beatha mhaireannach agus tha bheatha sin na Mhac." Nam biodh beatha r'a faotainn ann an aite air bith eile b'ann anns an lagh: ach cha'n eil i anns an lagh. Oir le obair an lagha cha bhi duine beo air fhìreanachadh, agus mar a bi e air fhìreanachadh, cha bhi beatha aige.

Uime sin cha'n eil beatha r'a faotainn an àite sam bith eile ach ann an Iosa Criosd. Gal. iii.

Ceist. Ach c'arson a dh'orduicheadh Dia, nach biodh beatha r'a faotainn ann an àite sam bith ach ann an Iosa Criosd?

Freagairt. Tha aobhar air a son, agus sin araon a thaobh Dhé agus do'r taobhainne.

Air tùs, a thaobh Dhé.

*Anns a' cheud àite.* Chum gu'm biodh e 'na rathad ceartais cho math ri tròcair: agus 'na rathad ceartais cha b'urrainn e bhi mar a' biodh e tre Chriosd; a thaobh gur esan, agus esan a mhàin, a bha comasach air iarrtas an lagha a fhreagairt, agus a thoirt air son peacaidh na bha ceartas ag iarraidh, Bhiodh na h-ainglean air am brudhadh shìos an ifrinn gu siorruidh, nam biodh am mallachd sin air a leagail orra air son ar peacaidh a chaidh a leagail air Iosa Criosd: ach chaidh a leagail air-san agus ghiulan e leis, agus fhreagair e an t-ùmhladh, agus shaor e a shluagh a bha fodha le lethid a riarachadh do'n cheartas dhiaghaidh as gu'm beil

Dia féin ag ràdh gu'm beil e dìleas agus ceart ann am mathanas a thoirt dhuinn, ma ruitheas sinn a dh'ionnsaidh Iosa ann an creideamh agus ar muinigin a chur anns na rìnn e air son beatha. Rom. iii. 24—26. Eoin i. 9.

*Anns an dara h-àite.* Feumaidh beatha bhi tre Iosa Criosd, chum gu'm biodh Dia air ardachadh, ann a' faotainn a mach an rathaid, 'Se so gniomharan an Tighearna chum anns na h-uile nithe gu'm biodh e air a ghlòrachadh tre Iosa Criosd ar Tighearna.

*Anns an treas àite.* Feumaidh gur ann tre Isoa Criosd a tha beatha aig Dia r'a sheachnadh, Tì aig an robh mòr thruas ris a bochd, ris an dìblidh, ris a mhacanta, ri fear a chridhe bhriste, agus riusan do nach eil sùim aig muinntir eile. Salm. xxvi.; xxxiv. 6; li. 17; cxxxviii. 6; cxlvii. 3.

*Anns a' cheathramh àite.* Feumaidh beatha bhi ann an Criosd chum uaill a ghearradh bho bhillean dhaoine, 'se so mar an ceudna aobharan an abstail, ann an Rom. iii. 20—27: agus ann an Ephes. ii. 8—10.

*Anns an dara h-àite.* Feumaidh beatha a bhi ann an Iosa Criosd do'r taobhainne.

*Anns a' cheud àite.* Chum is gu'm faod sinn a sealbhachadh air na cùmhnantan as saoire *se sin ri ràdh*, a nasgaidh, mar thiodhlac, cha'n ann mar thuarasdal. Na'n robh i ann an làmhan Mhaois, bu ghann oirnn a faighinn d'a

h-ionnsaidh! Na'n robh i ann an làmhan an t-sluaigh phàidheamaid gu daor air a' son! Ach taing do Dhia tha i ann an Criosd, air a tasgaidh suas ann-san agus gu bhi air a tabhairt leisan do pheacaich air chumhachan saora, eadhon a gabhail da'n ionnsaidh le taingealachd, mar tha na sgriobturan gu soilleir a' nochdadh. 1 Eoin. i. 11, 12. 2 Cor. xi. 4. Eabh. xi. 13. Col. iii. 13—15.

*Anns an dara h-àite.* Tha beatha ann an Criosda dhuinne, chum is nach biodh i air a socrachadh air bunait cho lag, mar gu dearbha bhitheadh, na'n robh i ann an àit air bith eile. Tha'n lagh féin lag, air son so, ach tha Criosd na chlach dhearbhaidh, na bhunait chinnteach, Tì nach faillinn ann an giùlain t'uallaich, agus t'anam a ghabhail da ionnsaidh, a pheacaich a tha tighinn.

*Anns an treas àite.* Tha beatha ann an Criosd a chum is gu'm bi i cinnteach do'n t-shìol uille. Mo thruaighe! na'n robh beatha air a fàgail ann an làmhan an aoin a's fearr againn gu cinnteach bhiodh i àr-bhacte againn a rithist, agus a rithist, agus a rithist, no na'n robh i ann an làmhan aoin air bith eile chuireadh sinn le ar cul-sleanachadh tric a leithid a chorraich air is gu'n dùineadh e fa-dheoigh innidh oirn le diùmadh siorruidh 'n ar n-aghaidh. Ach a nise tha i ann an Criosda, neach a's urrainn truas a ghabhail, agus guidhe air son

mathanas, seadh mathanas a mheudachadh. Tha i aig neach a's urraim truas a ghabhail ruinn an uair a théid sinn as an rathad, aig neach, aig am beil cridh a bheir sinn air ar n'ais a rithist ged théid sinn air seacharan, aig neach, a bheir mathanas gun mhùigeadh. Beannaichte gun robh Dia a chionn beatha bhi ann an Criosd, oir a ta i nise cinnteach do'n uile shìol.

*Ach, anns a' cheathramh àite.* Tha'n teagasg so, tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd a dh'iarraidh beatha, a' cur an céill duinn olcas an as creideimh, an ni eacorach sin as e an t-aon no'n t-ard olc a tha cuir maille air a' pheacach a tha tighinn. Am beil an ceann-teagaisg ag ràdh thig? am beil e 'g ràdh " agus an tì a thig am' ionnsaidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e." Nise ciod an t-olc sin a tha cumail pheacach o thighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd? is e an t-olc sin an t-as-creideamh, oir le creideamh thig sinn, le mi-chreideamh cumaidh sinn air falbh. Uime sin a dubradh gur ann leis a' sin a tha anam ag imeachd bho Dhia, a thaobh gur e sin a thug air an t-saoghal air tùs imeachd uaithe, agus gur e an dearbh nì a ta ga'n cumail uaidhe gus an latha an diugh, agus tha e ga dheanamh na's furasd a thaobh gun robh e ga dheanamh bho cheann tamuill.

So am peacadh ris am faodar an diabhol bàn a ràdh, oir tha e gu tric ann an oibreachadh uilc anns an anam, ag amharc mar aingeal

sholuis, fos tha e 'g oibreachadh mar chomhairleach nèimh, uime sin labhram mar mhìneachadh mu'n droch ghalar so.

*Anns a' cheud àite* Is e am peacadh sin seach gach peacadh eile, aig am beil rudeigin de choltas reusain na oidheirp, oir tha e a cumail an anma bho Chriosd le ràdh nach eil e iomchaidh no ullamh gu dhol da ionnsaidh, mar cion mothachaidh air peacadh, cion aithreachais, cion irisleachaidh, cion cridhe briste.

*Anns an dara h-àite.* Is e peacadh is fearr a tha co'fhreagairt ris a' chogais, tha cogais a pheacaich a tha tighinn ag innse dha nach eil aon ni math aige, gu'm beil a buailteach do dhìteadh, air son deich mile tàlant, gu'm beil e na pheacach ro ainealach, dall, agus cruaidhchridheach, nach fiù a bhi air a thoirt fainear aon uair le Iosa Criosd; agus " an dean thusa" ars an t-as-creideamh " ann a leithid de chàs 'sa tha thu nise, gabhail os làimh a thighinn a dh'ionnsaidh Chriosd."

*Anns an treas àite.* Is e am peacadh sin as fear a chòrdas ri mothachadh ar faireachaidh, Tha'm peacach a tha tighinn a' mothachadh oibreachadh a' pheacaidh, de gach seòrsa peacaidh agus truaighe 'na fheòil, tha e mothachadh mar an ceudna, corraich agus breitheanas Dhé a thoill an peacadh, agus tha e gu tric a' crith fodha. A nis ars' am michreideamh is leir dhut nach eil gràs agad oir an ni sin a tha 'g oibreachadh annad a's truaill-

eachd e! faodaidh tu mar an ceudna fhaicinn nach eil gràdh aig Dia dhut a thaobh gu'm beil mothachadh agad air a' chorraich a' laidhe ort, uime sin cia mar gheibh thu de dh'aghaidh n'a thig a dh'ionnsaidh Iosa Criosd?

*Anns a' cheathramh àite.* Is e am peacadh sin thar gach peacadh eile is fearr a chòrdas ri gliocas ar feòla, Tha gliocas ar feòla ga mheas iomchuidh a bhi tacan ann an teagamh, seasamh tacan air ais, éisdeachd ris an da thaobh car tacain, agus gun a bhi grad no ea-comhairleach gun a bhi gabhail cŭs dànadais air Iosa Criosd. Agus tha as-creideamh a' tiuteam an caramh a' ghliocais sin.

*Anns a' chùigeamh àite.* Is e am peacadh thar gach peacadh eile tha gu tric a' cagarsnaich ann an cluasan an anma, mu' an-easbsa mu' dhìlseachd Dhé ann an cumail a' gheallaidh riusan a tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd air son beatha. Tha e mar an ceudna cur deònaichead Chriosd a chum ar gabhail da ionnsaidh an teagamh. Agus cha dean peacadh sam bith sin cho innleachdach ri as-creideamh.

*Anns an t-se-amh àite.* Is e mar an ceudna am peacadh sin a tha daonnan aig làimh gu eiridh ann an teagamh an aghaidh a' gheallaidh so no sud, a tha air a thabhairt le Spiorad an Tighearn a dh' ionnsaidh ar cridhe chum comfhurtachd a thorit dhuinn: agus mar bi an t' anam bochd a tha tighinn na earalas bheir e le mealltaireachd an gealladh air falbh uaithe

gu tŭr a rithist, agus cha bhi aige dheth ach beag buannachd.

*Anns an t-seachdamh àite.* Is e thar gach uile pheacadh eile a lagaicheas ar n'ùrnaighean, ar creideamh ar gràdh, ar dichioll, ar n'earbsa, ar dòchas, tha e eadhon a' toirt a chridhe air falbh o'n dhleasanas.

*Anns an ochdamh àite, agus anns an àite mu dheireadh.* Tha'm peacadh so mar a thubhairt mi'n dràsta, a' taisbeanadh anns an anam le cho liugha duil ri bhi tearuinnte, air dhòigh is gu'm beil e, mar gu'm b'eadh, na chomhairle air a' cuir bho nèamh ag iarraidh air an anam a bhi glic, smaointeachail, so-chomhairleach, agus gun e bhi tŭr ullamh a chum creidsinn. Bi'dh cinnteach air tùs gu'm beil gràdh aig Dia dhut, na gabh gréim air gealladh sam bith gus am bi thu air t'fharrach le Dia gu sin a deanamh, ni mò a ni thu thu-féin cinnteach á slainte, cuir fathast teagamh sa chùis sin, ged' tha teisteas an Tighearna gu tric air a dhaighneachadh annad, na bi beò tre chreideamh ach tre ghliocas, agus an uair nach urrainn thu faicinn, no faireachadh, an uair sin gabh eagal agus an-earbsa, an uair sin gabh amharas, agus cuir na h-uile an teagamh is i so comhairl ifrinneach an as-creideimh a ta air a còmhdach thairis le dòchasan greadhnach air chor 's gur gann as urrainn do'n Chriosdaidh is glice a' reasonachadh a chrathadh dheth.

Ach ann a bhi aithgearr, bheir mi an so

do'n leughadair Chriosdail cunntas ni's ro shònraichte air buadhan an as-creideamh le creideamh a thoirt 'na aghaidh anns na cùig nithe fichead sònraichte so a leannas :—

*Anns a' cheud àite.* Tha creideamh a' creidsinn ann a facal Dé; ach tha as-creideamh a' cur na firinne sin an teagamh. Salm cvi. 24.

*Anns an dara h-àite.* Tha creideamh a creidsinn an fhacail a chionn gu'm beil e firinneach, ach tha as-creideamh ga chur an teagamh a chionn gu'm beil e firinneach. 1 Tim. iv. 3. Eoin viii. 45.

*Anns an treas àite.* Tha creideamh a' faicinn ni's mò ann an gealladh Dhé a chum còmhnadh leis, na th' anns gach ni eile chum éis a chuir air: ach tha as-creideamh a dh'aindeoin gealladh Dhé 'g ràdh: Cia mar a dh'fhaodas na nithe, so a bhith? Rom. iv. 19—21. 2 Rìgh vii. 2. Eoin iii. 11, 12.

*Anns a' cheathramh àite.* Bheir creideamh air muinntir gràdh fhaicinn an cridhe Chriosd feadh a tha e a' toirt achmhasain seachadh le bheul ach tha mi-chreideamh a' saoilsinn gàmhlas 'na chridhe 'nuair a tha e 'g ràdh le bheul agus le fhacal gu'm beil gràdh aige dhuinn. Mat. xv. 22—29. Aireamh xiii. 2. 2 Eachd. xiv. 3.

*Anns a' chùigeamh àite.* Ni creideamh còmhnadh leis an anam chum fantainn gu foighideach ged a dheanadh Dia maille ann an toirt seachad, ach fàsaidh an t-as-creid-

eamh frionasach agus bheir e suas gach uile ma ni Dia maille air bith. Salm xxv. 5; ciii. 13, 14. Isa. viii. 17. 2 Rìgh vi. 33.

*Anns an t-se-amh àite.* Bheir creideamh furtachd am buillsgean gach eagail, ach tha as-creideamh a dùsgadh cùis-eagail an meadhon gach comfhurtachd. 2 Eachd. xx. 20, 21. Mat. viii. 26. Luc. xxiv. 26, 27.

*Anns an t-seachdamh àite.* Deothalaidh creideamh milseachd á slat-smachdachaidh Dhé ach cha'n urrainn as-creideamh comhfurtachd fhaotainn 'na thròcairean is mò. Salm xxiii. 4. Aireamh xii.

*Anns an ochdamh àite.* Tha creideamh a' deanamh uallaichean mòra aotrom, ach tha as-creideamh a' deanamh uallaichean aotrom glé throm. 2 Cor. xii. 14—19. Mal. i. 12, 13.

*Anns an naoidheamh àite.* Tha creideamh a' còmhnadh leinn an uair a tha sinn shìos, ach tha 'n t-as-creideamh ga'r tilgeadh sìos 'nuair a tha sinn shuas. Micah vii. 8—10. Eabh. iv. 11.

*Anns an deicheamh àite.* Tha creideamh ga'r teannadh dlù ri Dia an uair a tha sinn fada uaidhe, ach tha as-creideamh ga'r fuadach uaithe nuair a tha sinn dlù dha. Eabh. x. 22; iii. 12, 13.

*Anns an aon àite deug.* Far am beil creideamh a' riaghladh tha e dearbhadh daoine bhi 'nan càirdean do Dhia, ach far am beil as-creideamh a' riaghladh tha e dearbhadh daoine

bhi 'nan nàimhdean da. Seumas vi. 23. Eabh. iii. 18. Tais. xxi. 8.

*Anns an dàra h-àite deug.* Tha creideamh a cuir duine fo ghràs, ach tha as-creideamh ga chumail fo chorraich. Rom. ii. 24—26; xiv. 16. Eph. ii. 8. Eoin iii. 36. 1 Eoin v. 10. Eabh. iii. 17. Marc. xvi. 16.

*Anns an treas àite deug.* Tha creideamh a' ghanadh a' chridhe, ach tha as-creideamh ga chumail truaillidh agus neo-ghlan. Gniomh. xv. 9. Tit. i. 15, 16.

*Anns a' cheathramh àite deug.* Le creideamh tha fireantachd Chriosd air a chuir as ar leth, ach le as-creideamh tha sinn air ar druideadh suas fo'n lagh a chum dol a dhìth. Rom. iv. 23, 24; xi. 32. Gal. iii. 23.

*Anns a' chùigeamh àite deug.* Tha creideamh a' deanamh ar n-obair taitneach do Dhia tre Chriosd, ach ge be ni a ta tre as-creideamh a's peacadh e, oir as eagmhais creideamh tha e do-dheanta Dia a thoileachadh. Eabh. xi. 4. Rom. xiv. 23. Eabh. xi. 6.

*Anns an t-se-amh àite deug.* Tha creideamh a' toirt dhuinn sìth agus comhfurtachd ann ar n-anmaibh, ach tha as-creideamh ag oibreachadh trioblaid agus luasgan mar thonnan buaireasach na fàirge. Rom. v. 1. Seumas vi. 1.

*Anns an t-seachdamh àite deug.* Tha creideamh a' toirt oirnn luachmhorachd fhaicinn ann an Criosd ach cha'n fhaic as-creideamh sgeamh sam bith ann. 1 Pet. ii. Isa. lii. 1—3.

*Anns an ochdamh àite deug.* Le creideamh tha ar beatha againn ann an lànachd Chriosd: ach le as-creideamh tha sinn a dol a dhìth agus a' seargadh as. Gal ii. 20.

*Anns an naoidheamh àite deug.* Tha creideamh a' toirt buaidh dhuinn thar an lagha, a pheacaidh, a bhàis agus an diabhoil, ach tha as-creideamh g'ar fàgail fo 'n cunnard sin uile. Eoin v. 4, 5. Luc. xii. 46.

*Anns an fhicheadamh àite.* Bheir creideamh oirnn ni's mo dh'oirdhearceas fhaicinn ann an nithe neo-fhaicsinneach na th' ann an nithe faicsinneach, ach tha as-creideamh a' faicinn ni's mo dh'oirdheirceas anns na nithe a ta làthair na bhios anns na nithe a thig an deigh so. 2 Cor. iv. 18. Eabh. xi. 24—27. 1 Cor. xv. 32.

*Anns a' cheud àite thar fhichead.* Tha creideamh a' deanamh ròidean Dhé taitneach, ach tha as-creideamh ga'n deanamh tròm agus cruaidh. Gal. v. 6. 1 Cor. xii. 10, 11. Eoin vi. 60. Salm ii. 3.

*Anns an dara h-àite thar fhichead.* Le creideamh shealbhaich Abraham, Isaac, agus Iacob tìr a' gheallaidh, ach le as-creideamh cha b'urrainn Aaron, no Maois, no Miriam, faighinn na còir. Eabh vi. 9; iii. 19.

*Anns an treas àite thar fhichead.* Le creideamh fhuair clann Israeil thar a mhuir ruaidh ach le as-creideamh chaidh iomadh dhiu dhìth san fhàsach. Eabh. xi. 29. Breith. v.

*Anns a' cheathramh àite thar fhichead.* Le creideamh rinn Gideon le trì cheud fear agus beagan de chuinneagan falamh, ni bu mhò na b'urrainn an dà thréibh dheug a dheanamh, a chionn nach do chreid iad Dia. Breith. vii. 16—22. Airm. xiv. 11—14.

*Anns a' chùigeamh àite thar fhichead.* Le creideamh choisich Peadar air a' mhuir, agus le as-creideamh thòisich e air dol fodha. Mat. xiv. 21—24.

Riu so dh'fhaodainn iomadaidh eile chur a rinn mi air son aith-ghearr a dhearmad, agus tha mi guidhe air gach aon a tha smaointeach gu'm beil anam aige r'a thearnadh, a bhi na earalas an aghaidh as-creideimh, air eagal le fhaicinn gu'm beil gealladh againn air inntrinn ann an sìth gu'n tig a h-aon againn gearr air le as-creideamh.

An *ath chleachdadh;* cleachdadh rannsaichidh.

Thainig sinn a rithist gu cleachdadh rannsaichidh, A pheacaich, chualadh tu m'a cho feumail sa tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, mar an ceudna cho deònach sa tha Criosd chum gabhail, ris an anam a thig, maille ris na sochairean a shealbhaicheas iadsan a thig da ionnsaidh ann am firinn, dean thu féin a nise làn rannsachadh am beil thu da rìreadh a' tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd?

Is iomadh aobhar-bhrosnachaidh a dh'fhaodainn a chuir an so fad' chomhair chum an

dleasanas so a cho-lionadh gu cogaiseach:—mar,

1. Tha thu ann am peacadh, anns an fheòil, ann am bà's, ann an lìon an diabhoil, agus fo mhallachd an lagha, mar a h-eil thu tighinn gu Iosa Criosd.

2. Cha'n eil aon seòl air a bhi tearuinnte uapa so ach le tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

3. Ma thig thu gabhaidh Iosa Criosd riut agus cha tilg e air chor sam bith a mach thu.

4. Cha ghabh thu aithreachas ann an latha mòr a bhreitheanais ma thig thu an dràsta gu Iosa Criosd.

5. Ach gu cinnteach ni thu bròn fa-dheòigh ma dhiùltas tu tìghinn; agus.

6. Anns an àite mu dheireadh, nise fhuair thu cuireadh a chum tighinn, nise bithidh do bhreitheanas ni's mò, agus do dhìteadh siorruidh ni's eagalaich, ma ni thu nise diùltadh, na bhidheadh e mar a cuala tu riabh ma thighinn a dh'ionnsaidh Chriosd.

*Cunail.* Ach tha dòchas againne gu'n tainig sinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

*Freagairt.* As math, mas urrainn thu sin a dhearbhadh ach air eagal gu'n labhair thu gu'n bhonnchar, agus gu'n tuit thu gu'n fhios dut ann an tein ifrinn, rannsaicheamaid beagan.

*Anns a' cheud àite.* Am beìl thu da-rìreadh a' tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd?

Ciod a dh' fhag thu air do chùl? Co uaithe thainig thu air falbh an uair a thainig thu a dh'ionnsaidh Iosa Criosd?

'Nuair a thainig Lot á Sodom dh'fhag e na Sodomaich air a chùl. Gen. xix.

'Nuair a thainig Abraham á Caldea, dh'fhag e a dhùthaich agus a chàirdean air a chùl. Gen. xii. Gniomh. vii.

'Nuair a thainig Ruth a chuir a dòchais fo sgiathan Thighearna Dia Israeil, dh'fhag i a h-athair agus a màthair, a dée agus tìr a dùchais air a cùl. Ruth i. 15—17; ii. 11, 12.

'Nuair a thainig Peadar a dh'ionnsaidh Chriosd dh' fhag e chuid liantan air a chùl. Mat. iv. 18.

'Nuair a thainig Sacheus a dh'ionnsaidh Chriosd dh'fhag e a chìs air a chùl. Luc. xix.

'Nuair a thainig Pòl a dh'ionnsaidh Chriosd dh'fhàg e fhéin-ionracas air a chùl. Phil. iii. 7, 8.

'Nuair a thainig iadsan a ghnàthaich droch innleachdan a dh'ionnsaidh Chriosd, thug iad an leabhraichean leo, agus loisg siad iad ged a bha iad ann am beachd duine eile air am meas 'nan luach leth cheud mìle bonn airgeid. Gniomh xix. 18—20.

Ciod a thier thus, a dhuine? an dh'fhag thu do leannanan peacaidh, do thoil-inntinnean feòlmhor do luchd-eolais, agus do chòmpanaich dhiamhain, do bhuannachd mhi-laghail, do

dhée dhiamhain t'ionracas, agus do dhroch obraichean mi-laghail air do chùl? Ma tha a h-aon diù so maille riut agus tus-a maille riusan ann ad chridhe agus ann ad bheatha cha tàinig thu fathast a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

*Anns an dara h-àite.* Am beil thu a' tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd? Guidheam ort innis dhomh ciod a ghluais thu a chum tighinn da ionnsaidh? Cha tric le daoine dol do'n àite so no do'n àit' ud eile mar a bi aobhar àraid ac' air a' sin a dheanamh, ni mò thig iad a dh'ionnsaidh Iosa Criosd gun aobhar: Ciod a their thu nise? Na ghluais aobhar thus a chum tighinn? Tha bhi san àm fo staid dìtidh na aobhar iomchaidh air son tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd a dh'iarraidh beatha: ach cha dean sin cùis mar a gluais an t-aobhar sin iad, ni a chaoidh nach dean e gus am bi an sùilean air am fosgladh chum iad féin fhaicinn anns an staid sin, oir cha'n e duine bhi fo'n chorraich, ach e sin fhaicinn a bheir air a thighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd; mo thruaighe! Tha gach uile dhuine leis a pheacadh fo chorraich; agus is e beagan diu sin uile thig a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, agus is e is aobhar d'a sin nach léir daibh an cor: "Co thug rabhadh dhuibhse teicheadh o'n fhéirg a ta ri teachd?" (Mat. iii. 7.) Gus am faigh daoine rabhadh, agus gus an gabh iad rabhadh, cha tig iad a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

Gabh beachd air na trì no cheithear choimh-eisean so.

1. Cha tainig Adamh no Eubh a dh'ionnsaidh Iosa Criosd gus an d'fhuair iad an rabhadh,—dearbhadh air an cor caillte a thaobh peacaidh Gen. iii.

2. Cha do glaodh clann Israeil a mach air-son eadarmheadhonair, gus am fac iad iad-féin ann an cunnard bàis leis an lagh. Ecs. xx. 18, 19.

3. Mu'n tainig an cìs-mhaor chunnaic se e-féin caillt' agus air dol a mugha. Luc. xv. iii. 13.

4. Cha tainig am mac stròghail gus am fac e am bàs aig an doras ullamh gu cuir ás da. Luc. xv. 17, 18.

5. Cha tainig an trì mìle gus nach robh fios aca ciod a dheanadh iad a chum an tearnaidh. Gniomh. ii. 37—39.

6. Cha tainig Pòl gus am faca se e-féin caillt', agus shìos deth. Gniomh ix. 3—11.

7. Anns an àite mu dheireadh, Mu'n tainig fear-gleidhidh a phrìosain chunnaic se e-féin caillte. (Gniomh vi. 29—31.) Agus tha mise 'g innse dhutsa, gur fasa thoirt air an duine shlàn a dhol a dh'ionnsaidh an leighich air son leigheis no thoirt air an duine nach eil a'faicinn eugail anma tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Crìosd. Cha'n eil feum aca so uile air léigh c'arson uime sin a rachadh iad da ionnsaidh? Cha chum a chuinneag làn, ach an làn a ta innte,

c'arson uime sin a rachadh i do'n tobar, agus ma thig thusa làn cha tig thu ceart. Agus bi cinnteach gu'n cuir Criosd air falbh falamh thu. " Ach slànaichidh e iadsan a tha brùite 'nan cridhe agus ceanglaidh e suas an creuchdan :" Marc. ii. 17. Salm xlvii. 3. Luc. i. 2, 3.

*Anns an treas àite.* Am beil thu tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd? guidheam ort innis domh ciod a chunnaic thu annsan a thug ort an saoghall uile a thréigsinn chum tighinn da ionnsaidh? Tha mi 'g ràdh ciod a chunnaic tu ann, feumaidh daoine rudaiginn fhaicinn ann an Criosd air neo cha tig iad da ionnsaidh.

1. Ciod an sgeamh a chunnaic tu 'na phearsa? Cha'n eil thu a tighinn mar fac thu sgeamh ann. Isa. liii. 1—3.

2. Mu'n deach a dhearbadh orrasan a tha air an ainmeachadh anns an Dàn. Gu'n robh n'a bu mhò sgeamh ann an Criosd na bh' ann an deìch mìle. Cha d'rinn iad urrad as fheòraich c'àit an robh e ni mò a bha shannt orra dol 'na dhéigh. Dàn v. 6.

Tha iomadh ni air an taobhsa do nèamh is urrainn an cridhe a ghiùlain air falbh agus ni e mar sin fad 's as beò thu ma bhios tu air do chumail dall agus air do chumail bho'n sgeamh a th' ann an Iosa Crìosd fhaicinn.

*Anns a' cheathramh àite.* Ma thainig thu a dh'ionnsaidh Iosa Criosd ciod a chunnaic thu ann o'n thainig thu ga ionnsaidh?

Fhuair Peadar annsan briathar na beatha shiorruidh. Eoin vi. 68.

Fhuair iadsan a tha Peadar ag ainmeachadh, clach bheò ann a bha toirt da'n ionnsaidh beatha shiorruidh. 1 Pet. ii.

Thuirt e-féin, iadsan a thig da ionnsaidh, &c. gu'm faigh iad suaimhneas da'n ainmaibh, an d'fhuar thusa suaimhneas ann da t'anam? Mat. xi.

Rachamaid air ar n'ais gu linn an t-Seann-Tiomnaidh.

*Anns a' cheud àite.* Fhuair Abraham annsan ni a thug air a dhùthaich fhagail air a shon, agus tiunnda air a sgàthsan gu bhi 'na eilthireach, agus 'na choigreach air talamh. Gen. xii. Eabh. xi.

*Anns an dara h-àite.* Fhuair Maois annsan ni a thug air crùn agus rìoghachd a thréigsinn.

*Anns an treas àite.* Fhuair Daibhidh urrad annsan air dhòigh is gu'n mheas e gu'm b'fhearr a bhi aon latha 'na theach na mìle latha an àit eile. Seadh bha bhi 'na dhorsair 'na theach ni bu luachmhoire na bheachd-sa na bhi chòmhnaidh ann am pàilliunan aingidheachd. Salm lxxxiv. 10.

*Anns a' cheathramh àite.* Ciod a fhuair Daniel agus an triùir chloinne annsan a thug orra dol fo chunnard na h-àmhuinn theintich, agus faic nan leòghann air a sgàth! Dan. vi. 23.

Thigeamaid a nuas gu linn nam martaireach.

*Anns a' cheud àite.* Fhuair STEPHEN an ni sin annsan a' dh'fhàg e aoibhneach, agus thug e gu sèamh suas a bheatha air sgàth ainme. Gniomh xvii.

*Anns an dara h-àite.* Fhuair IGNATIUS annsan, ni a thug air a roghnachadh dol tro phiantan an diabhoil agus ifrinn féin, seach a bhi as eugmhais-san.

*Anns an treas àite.* Ciod a channaic ROMANUS ann an Criosd 'nuair a thuirt e ris an ìmpire chuthaich a mhùigh air le piantan eagalach : " Tha mi 'gabhail do bhinn-dhìtidh thugam le gàirdeachas O ìmpire, ach cha diult mi bhi air m'ìobradh do na piantan a's cruaidhe as urrainn thu dhealbh.

*Anns a' cheathramh àite.* Ciod a chunnaic MENAS an t-Eiphiteach ann an Criosd an uair a thuirt e fo na piantan a b'an-iochdmhoire. " Chan eil aon ni ann am inntinn as urrainnear a choimeis ri rìoghachd nèimh ni mò tha an saoghal uile ged bhiodh e air a chothromachadh air meigh an coimheis ri luach aon anma. " Co is urrainn sinne sgaradh bho ghràdh Iosa Criosd ar Tighearna ?" agus dh'fhòghlum mi bho mo Thighearn' agus bho mo Rìgh gun " eagal a bhi orm romhasan a mharbhas an corp !"

*Anns a' chùigeamh àite.* Ciod a chunnaic EULALIAH ann an Criosd, an uair a thubhair

i an àm dhaibh a bhi spìonadh a' cuid alt as á chéile : " Feuch a Thighearna cha di-chuimhnich mi thu : ciod e an toil-inntinn a th' ann daibhsan, O Chriosd, a chùimhnicheas air do bhuaidh-chaithream bhuadhach !"

*Anns an t-se-amh àite.* Ciod a tha thu an dùil a chunnaic AGNES ann an Criosd, 'nuair a chaidh i le gàirdeachas an coinneamh 'nan saighdearan a bha air an cuir a mach a chum a ceusadh :—" Gabhaidh mi gu toileach," ars ise, " ann am chìochan fad a chlaidheimh so, agus cuiridh mi a neart ann am bhroilleach eadhon gu ruig a' cheanna-bheairt, chum le bhi mar so, pòsda ri Criosd mo chéile, bheir mi buaidh agus seachnaidh mi uile dhorchadas an t-saoghail so !

*Anns an t-seachdamh àite.* Ciod a tha thu a saoilsinn a chunnaic IULITA ann an Criosd, air do'n ìmpire a bhi 'g innseadh dh' i, mar a deanadh i aoradh do na dée nach biodh aice a dh'aon chuid dìdeann, lagh, breitheanas no beatha. Fhreagair i ; " soraidh le beatha, thigeadh am bàs, soraidh le saibhreas, thigeadh a' bhochdainn. Gach ni a ta agam ged a robh e mhìle uidhir sa tha e, bheirinn seachadh a roghainn air facal olc no toibheumach a labhairt an aghaidh mo chruthadair."

*Anns an ochdamh àite.* Ciod a chunnaic MARCUS ARETHUSIUS ann an Criosd 'nuair, an déis da nàimhdean fheoil a ghearradh, agus a lotan ùngadh le mil agus a chrochadh suas

ann an cliabh a chum is gu'n laidheadh na cuileagan air a chreuchdan, cha tugadh e (a chum iodhal-aoraidh a chumail suas) aon bhonna-sè, ged thearnadh e dha a bheatha.

*Anns an naoidheamh àite.* Ciod a chunnaic Constantine ann an Criosd, 'nuair bu ghnàth leis a bhi pògadh chreuchdan na h-aiteam a dh'fhuilig air a shon!

*Anns an deicheamh àite.* Ach ciod a ruigeas mi leas a bhi 'g àireamh a' chuid as lugha de'm briathran agus de 'n gniomharan ann an so, feadh le 'm beatha, le 'm fuil, le 'm fulang air acras, air claidheamh, air teine, air an spìonadh ás a chéile, agus leis gach uile phianadh a b'urrainn an diabhol agus ifrinn a dhealbh, thaisbean iad an gràdh d'o Chriosd an déis daibh tighinn da ionnsaidh.

Ciod a fhuair thus ann a pheacaich?

Ciod! a thighinn a dh'ionnsaidh Chriosd agus gun dad fhaotainn ann, (feadh a tha gach uile ni is fiù amharc air a shon r'a fhaotainn annsan) oir ma tha ni air bith, fòs mar eil ni's leòir a chum do chur bharr cìche do thoilinn-tinnean peacach, agus t-anamiannan feòlmhor! air falbh leat; cha'n eil thu a' tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd.

Esan a thainig a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, fhuair e ann mar thubhairt mi cheana, ni nach eil r'a fhaotainn an àit air bith eile. Mar :—

*Anns a' cheud àite.* Fhuair esan a thainig a dh'ionnsaidh Chriosd Dia ann a' reiteachadh

an t-saoghail ris féin, cha'n ann a cuir an eaceartan as an leth; agus mar sin cha'n eil Dia ri fhaotainn air nèamh no air talamh a-bharr air. 2 Cor. v. 19, 20.

*Anns an dara h-àite.* Esan a thainig a dh' ionnsaidh Iosa Criosd fhuair e ann tobar gràis dianmhait, cha'n ann a mhain a chum peacadh a mhaitheadh, ach a chum an t-anam a naomhachadh, agus chum a chumail bho thuiteam sios anns an droch shaoghal so.

*Anns an treas àite.* Fhuair esan a thainig a dh'ionnsaidh Iosa Criosd buaidh ann: a bhuaidh sin, ged nach dean e ach beantainn dut le bhriathran, no thusa ach beantainn dasan le creideamh, tha beatha le aon diu sin air a giùlain a dh'ionnsaidh t-anma bheir e ort dùsgadh mar neach air ùr mhosgladh ás a chadal: tha e dùsgadh suas uile chumhachdan an anma. Salm xxi. 11, 12. Dàn. vi. 12.

*Anns a' cheathramh àite.* Am beil thu a' tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd? fhuair thu glòir ann, glòir a tha buadhachadh agus a dol thairis. "*Is* glòrmhor *thus* os ceann bheann na creiche." Salm. lxxvi. 4.

*Anns a' chùigeamh àite.* Ciod a their mi? fhuair thu fìreantachd annsan; fhuair thu suaimhneas, sìth, toilinntinn, nèamh, glòir, agus beatha shiorruith.

A pheacaich, gabh comhairle; feòraich do d'chridhe a rithist ag ràdh, An tainig mise dh'

ionnsaidh Iosa Criosd? oir tha an aon cheist so an tainig mi, no nach tàinig, a cuir nèamh no ifrinn air leth dhut. Mas urrainn thu ràdh thainig, agus gu'n gabh Dia ris an ràdha sin, is sona, sona, sona an duine thu! Ach mar eil thu air tighinn, Ciod an nì a nidh sona thu? seadh ciod a nidh an duine sin sona a dh'fheumas a bhi air a dhamnadh ann an ifrinn a chionn nach tainig e a dh'ionnsaidh Iosa Criosd a dh'iarraidh beatha?

A pheacaich a tha tighinn, tha facal agam dhut biodh misneach math agad, "Cha tilg e air chor sam bith a mach thu." Thar gach duine a's tu aon bheannaichte an Tighearna; dh'ullach Dia a Mhac a chum a bhi na ìobairt air do shon, agus tha Iosa Criosd do Thighearn air dol a dh'ullachadh àite air do shon, Eoin i. 29. Eabh. x.

Ciod a their mi ruit? tha thu a' tighinn a dh' ionnsaidh Criosd làn, cha'n urrainn gu'm bi dìth aon nì ort, a thaobh anaim no cuirp a thaobh an t-saoghail so, no'n t-saoghail a ta ri teachd nach eil ri fhaotainn ann an Iosa Criosd.

Mar a th'air a ràdh mu'n tìr anns an deach na *Danites* a ghabhail sealbh, seadh, agus le mòran ni's mò do dh'fhìrinn, faodaidh e bhi air a' ràdh mu Chriosd: Is aon mar sin e air nach eil uireasbhuidh aon ni math a ta air nèamh no talamh.

As Criosda làn shaibhir do Chriosd-sa.

*Anns a' cheud àite.* Tha e làn de ghras: Tha gràs air uairean air a ghabhail air son gràidh, cha do ghràdhaich aon riabh mar Iosa Criosd. Chaidh gràdh Ionatain thar gràdh nam ban: ach tha gràdh Chriosd a' dol thar eòlais. Tha e thar gràdh na talmhainn uile, agus nan uile chreutaran, thar gràdh nan uile dhaoine agus nan ainglean. Bhuadhaich a ghaol air a chum a ghlòir a chuir a thaobh, ionad nèamhaidh fhagail, agus e féin éideadh ann am feòil, a bhi air a bhreith ann an stàbull, a bhi air a leagadh ann am mainir, agus beatha aim-bheairteach a chaitheamh san t-saoghal a chum ar n'eugailean, ar n'anmhuinneach, ar peacannan, ar mallachd, am bàs, agus a' chorraich a thoill an duine, gabhail air féin. Agus rinn e so uile air son droch shluagh, neo-thoillteannach, mi-thaingeil. Seadh air son sluaigh a bha nan nàimhdean da. " Oir air dhuinne bhi fathast gun neart, ann an àm iomchuidh bhàsaich Criosd air son nan *daoine* ain-dhiadhaidh. Oir is gann a dh'fhuiligeas duine bàs air son duine chothromaich, ach theagamh gu'm biodh aig neach eigin de mhisneach eadhon bàs fhulang air son duine mhaith, ach tha Dia a' moladh a ghràidh féin duinn, do bhrìgh an uair a bha sinn fathast n-ar peacaichibh gu'n dh'fhuilig Criosd bàs air ar son. " Is mòr a's mò uime sin, air dhuinn a ni's a bhi air ar fìreanachadh tre fhuil, a shaorar trìdsan o fhéirg sinn. Oir ma se air bhi dhuinn

n ar nàimhde, gun d'rinneadh réith ri Dia sinn tre bhàs a Mhic; is mòr as mò air dhuinn a bhi air ar deanamh réith, a shaorar tre a bheatha sinn." Roman. v. 6—10.

*Anns an dara h-àite.* Tha e làn fìrinne. Lan gràis agus firinne. Fìrinn a tha dìleas ann a' cumail geallaidh, eadhon a' chuid so de'n cheann-teagaisg (maille ris gach gealladh eile) " Cha tilg mi air chor sam bith a mach." Uaidhe sin a dubradh, gu'm beil a bhriathran fior, agus gur h-e an Dia dìleas a chumas cùmhnanta. Agus uaidh sin mar an ceudna tha 'n ghealladh air a ghairm 'na fhìrinn. " Colionaidh thu t'fhirinn do dh' Iacob agus do thròcair do dh'Abraham a mhionnaich thu da'r n' aithrichean o na lathaibh o chian." Uime sin a dubradh a rithist gu'm beil e-féin agus a bhriathran firinneach: " Is mis an fhirinn, Sgriobturean na firinn, tha t' fhacal 'na fhìrinn, tha do reachd 'na fhirinn, agus labhraidh mo bheul (ars esan) firinn." Eoin. xiv. 6; xvii. 17. Dan. x. 21. 2 Sam. vii. 28. Gnà. viii. 7. Salm. cxix. 142. Eccles. xii. 10. Isa. xxv. 1. Mal. ii. 6. 2 Tim. ii. 12, 13.

Nise deiream, is firinn fhacal, agus tha e-féin lan de dh'fhìrinn, chum fhirinn a cho-lionadh eadhon do mhìle ginealachd. A pheacaich a tha tighinn cha mheall e thusa, thig le dànachd a dh' ionnsaidh Iosa Criosd.

*Anns an treas àite.* Tha e làn de ghliocas, tha e air a dheanamh dhuinne de ghliocas

Dé—gliocas a chum gnothaichean na h-eaglais a riaghladh gu coitcheann, agus gnothaichean a pheacaich a thig gu sònraichte ; agus air an aobhar sin tha e air aithris, gu'm beil e na cheann thar gach nì. (1 Cor. i. Ephes. i.) A chionn gu'n riall e gach nì sa'n t-saoghal so le ghliocas a chum math Eaglais: uile ghniomh-aran dhaoine, uile bhuairidhean Shàtain, uile fhreasdalan Dé, uile àmhgharan agus, bhrist-eadh-dòchais : tha gach ni ge be air bith iad fo làimh Chriosd, (Tì is e gliocas Dé) agus dh'òrduich se iad gu léir a chum math Eaglais: agus an urrainn Criosd ga leasachadh (agus bi cinnteach gur urrainn) cha tachair do dh'aon ni tuiteam a mach sa'n t-saoghal, a dh'aindeoin na théid na aghaidh, nach tiunndaidh a mach gu math Eaglais agus a phobuill.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha e lan de 'n Spiorad, chum a phàirteachadh do'n pheacach a tha tighinn ; uime sin fhuair se e gu'n tomhas a chum a bhairigeadh do gach ball de chorp do réir an tomhais a dh'òrduicheadh do gach neach leis an Athair. Is ann uaithe sin a thubhairt e, an tì a thig da ionnsaidh-san " sruthaidh ás a bhroinn aibhnichean do dh' uisge beò." (Eoin iii. 34. Tit. iii. 5, 6. Gniomh. i. Eoin vii. 31—38.)

*Anns a' chùigeamh àite.* Tha e da-rireadh 'na thaigh-taisge, làn de dh'uile ghràsan an Spioraid, dhe a làntachd tha gach ni a fhuair sinn, agus gràs air son gràis. Ann an so tha

tuilleadh creideimh, tuilleadh gràidh, tuilleadh treighdheireis, tuilleadh ioraslachaidh, tuilleadh de na h-uile ghràs; agus de 'n so, eadhon tuilleadh d'n so bheir e do gach peacach iosal iriosal, aithreach a thig. Uime sin anaim a tha tighinn cha'n eil thu a tighinn a chum fàsach airmid an uair a thig thu dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Eoin. 1. 16.

*Anns an t-sèamh àite.* Tha e lan de dh' innidh agus de thruacantachd: agus mothachaidh iadsan a thig da ionnsaidh a dh'iarraidh beatha sin. Giùlanaidh e le' t'ammhuinneachd, agus gabhaidh e truas ri t-aineolas, bithidh e air luasgadh le mothachadh air do lag-chùis, mathaidh e do sheacharan le caoimhneas, slànaichidh e do chul-sleamhnachd, agus gràdhaichidh e thu gu saor. Cha'n fhàilinn a thrucantas, agus cha bhrist e a' chuilc bhrùite mi mò a mhùchas e an t-asgart de am beil an caolsmùid: gabhaidh e truas diubhsan de nach gabh sùil truas, agus bithidh e fo àmhghar mu'n uile àmhgharan. Mat. ix. 2; xxvi. 41. Eabh. ii. 18, 19; v. 2. Hos. xiv. 4. Esec. xvi. 5, 6. Isa. xiii. 9. Salm lxxviii. 38; lxxxvi. 15; cxi. 4; cxii. 4. Tuireadh iii. 22.

*Anns an t-seachdamh àite.* Amaim a tha a' tighinn, tha Iosa a dh'ionnsaidh am beil thu tighinn làn de chumhachd agus de dh' uabhas a chum do bhuannachdsa, is urrainn e do nàimhdean uile a chasg. Is e prionnsa uile rìghrean na talmhainn, lùbaidh e uile

innleachdan dhaoine chum do chaomhnadh, bristidh e gach ribe a chaidh a leagadh ann ad rathad, togaidh e thu as gach duilichinn a dh' fhaodas iathadh mu d' thimchioll, tha e glic an cridhe agus treun an cumhachd, tha gach beatha fo nèamh 'na làimh, fòs crithidh na h-ainglean a thuit ro' làthair, agus tearnaidh e do bheatha a pheacaich a tha tighinn. 1 Cor. i. 24. Rom. viii. 28. Mat. viii. 29; xxviii. 18. Tais. xv. Salm xix. 8; xxvii. 5, 6. Eoin. ix. 4; xvii. 2. Luc. viii. 24. Seumas ii. 19.

*Anns an ochdamh àite.* A pheacaich a tha tighinn, Tha Iosa a dh'ionnsaidh am beil thu a tighinn iriosal an cridhe, cha deann a tàir air aon neach, cha'n ann air son do shuaraichead o'n leth a mach, no bho t'anmhuinneachd o'n leth a steach, cha'n ann a chionn thu bhi bochd no dìblidh, no duairceach, no ann ad àmhlar a ni e tàir ort. Roghnaich e na h-amadanan agus a bhuidhean shuararch agus rinn e dìmeas air nithibh an t-saoghail so, chum a mhuinntir ghlic agus na cumhachdaich a' chuir fo amhluadh. Cromaidh e chluas ri t'ùrnaigh liodaich agus togaidh e aiste brìgh t-osnaich do-labhairt, gabhaidh e sùim dhe t'iobairtean is laige ma bhios do chridhe annta. Matt. xi. 20. Luc. xiv. 21. Gnà-fhocal ix. 4—6. Isa. xxxviii. 14, 15. Dàn. v. 15. Eoin. iv. 27. Marc. xii. 33, 34. Seumas v. 11.

Nise, nach eil e so na Chriosd beannaichte, a pheacaich a tha tighinn? Nach eil thu

coltach ri bhi air do sheòl an uair a ghabh thu 'gu t-ionnsaidh e, a pheacaich a tha tighinn? Ach,

*Anns an dara h-àite.* Tha cothrom eile fathast agad ann an Iosa Criosd a tha tighinn da ionnsaidh; oir cha'n eil e a mhain làn ach saor. Cha'n eil e a caomhnadh an ni a ta aige, tha e cridhe-fhosgailteach, agus làmh-fhosgailteach. Nochdam sin dut ann am beagan de phùingean àraid.

*Anns a' cheud àite.* Tha sin soilleir a chionn gu'm beil e ga d' ghairm: tha e ga d ghairm ga ionnsaidh, ni nach deanadh e mar a biodh e saor a chum tabhairt seachad: tha e 'g iarraidh ort an uair a thig thu, iarr, sir, buail, agus a chum do mhisnichidh tha e cuir gealladh ris gach aithne dhiù sin, "Iarraibh, bheirear dhuibh: siribh agus gheibh sibh: buailibh an dorus agus fosglair dhuibh." 'Na'n canadh am bearteach so ris a bhochd, nach biodh e air a mheas na dhuine saor-chridheach? deiream na'n abradh e ris a bhochd, thig a dh'ionnsaidh mo dhorrais-sa, iarr aig mo dhoras-sa, buail aig mo dhoras-sa, agus gheibh thu rud, agus bithidh rud agad: nach biodh e air a mheas fiallaidh? mar so a tha Iosa Criosd a' deanamh. Cuimhnich e, a pheacaich a tha a' tighinn. Isa. lv. 3. Salm. l. 15. Mat. vii. 7—9.

*Anns an dara h-àite.* Cha'n eil e a mhàin ag iarraidh ort a thighinn, ach ag innse dhut gu'n deam e gu toileach dhut math; seadh ni se e le gàirdeachas:—" Ni mi gàirdeachas

tharta chum math a' dheanamh dhaibh le'm uile chridhe agus le'm uil' anam." Jer. xxxii. 41.

*Anns an treas àite.* Tha e soilleir gu'm beil e saor a chionn gu'm beil e a' toirt seachad gun bheumadh bheir e do gach duine gu fiall agus gun mhùidheadh. (Seumas i. 5.) Tha cuid de dhaoine ann nach àicheadh math a' dheanamh do'n bhochd ach tha iad a' measgadh an tròcairean le cho liugha beum air chor is nach urrainn an neach air am builich iad an déire fhaotainn ann ach beg milseachd. Ach cha'n eil Criosd a' deanamh mar sin a pheacaich a tha tighinn, tha e tilgeadh t-uile eaceartan air a chul-thaobh; "do pheacaidhean agus t-eaceartan cha chùimhnich e ni's mò." Isa. xxxviii. 17. Eabh. viii. 12.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha e soilleir gu'm beil Criosda saor, a thaobh nan casaidean a tha e deanamh 'nan aghaidh-san nach tig da ionnsaidh a dh'iarraidh tròcair, deiream gu'm beil e a' gearan ag ràdh;—"A Ierusaleim, a Ierusaleim, a mhàrbhas na fàidhean, cia minig a b'àill leam do chlann a chruinneachadh ri chéile mar a chruinnicheas cearc a h-eòin fo sgiathan, agus cha b'àill leibh!" (Mat. xxiii. 37.) Chunnaic mi gu'n labhair se e mar chasaid. Tha e aige mar an ceudna ann an àite eile:—"Gidheadh cha do ghairm thu orm O Iacoib." (Isa. xliii. 22.) A pheacaich a tha tighinn, faic an so cho toileach sa tha Criosd ar teàrnadh: faic an so cho toileach sa

tha e chum bairigeadh beatha agus gach ni math do chreatar mar thusa, tha e' gearan mar tig thu, tha e diùmbach mar a gairm thu air-san.

Eisd, a pheacaich a tha tighinn aon uair eile: 'Nuair nach tigeadh Ierusalem da ionnsaidhsan a dh'iarraidh dìdeinn, dh'amhairc e air a bhaile agus ghul e os a cheann, ag ràdh: " O gu'm b'aithne dhut, eadhon dhutsa, air a bheag sam bith ann ad latha so féin, na nithe a bhuineas do d' shìth! ach a nis' a ta iad falaichte od' shùilean." Luc xix. 41.

*Anns a' chùigeamh àite.* Agus anns an àite mu dheireadh. Tha e fosgailt agus saor-chridheach a chum math a dheanamh dhut, mar tha e soilleir leis an éibhneas agus les an aighear a bh'ann an àm tighinn dachaigh do'n mhàc stròghail, ghabh e a chaora chaillte da ionnsaidh le gàirdeachas, a' ghobhar chaillte le éibhneas, seadh an uair a thainig am mac stròghail dachaigh, ciod an gàirdeachas, agus an t-aighear, ciod an ceòl agus an damhs a bha ann an taigh athar! Luc. xv.

*Anns an treas àite.* Bheir mi aon aobhar mhisneich eile chum do chòmhnadh.

*Anns a' cheud àite.* Dh'ullaich Dia mar an ceudna cathair tròcair, cathair gràis a chum suidhe oirre, a chum agus gu'n tig thu an sin da ionnsaidh-san agus gu'n deanadh e ann an sin do chluinntinn agus do ghabhail da ionnsaidh: " Agus coinnichidh mis thu an sin," ars'

esan, " agus labhraidh mi riut o uachdar na cathair-thròcair." Esco. xxv. 22.

Agus co their, a pheacaich, 'nuair a thig thu am' ionnsaidhsa, gheibh thu mi am shuidhe air cathair na tròcair, far am beil mi do ghnà air m' fhaotainn leis a pheacach chaillte tha tighinn, an sin bheir mi mo mhathanas, an sin cluinnidh mi agus gabhaidh mi ri'n gearan a chum m'fhàbhair.

*Anns an dara h-àite.* Dh'ullaich Dia altair òir air do shon, a chum t'ùrnaighean agus do deuraibh ìobradh oirre: altair òir! Tha altair òir air a ghairnn d'i, a chum a leigeadh ris cho luachmhor sa tha i a thaobh Dhé, oir is i an altair òir so Iosa Criosd, tha'n altair so a' naomhachadh do thabhairtais agus a' deanamh t'ìobairt taitneach. Tha'n altair so a nise a' deanamh t'osnaichean 'nan osnaichean òir, do dheuraibh nan deuraibh òir, agus t-ùrnaighean, nan ùrnaighean òir ann an sùilean an Dé sin a dh'ionnsaidh am beil thu tighinn, a pheacaich. Tais. viii. Mat. xxiii. 19. Eabh. x. 10. 1 Ped. ii. 5.

*Anns an treas àite.* Sgaoil Dia fad na slighe, (bho gheata na h-ifrinn far an robh thu, gu ruige geata néimh a dh'ionnsaidh am beil thu dol,) flùraichean a thug e á ghàradh féin. Feuch! ma tha na geallaidhean, na cuiridhean, na gairmean, na misnichean, 'nan laidhe mu'n cuairt dut mar *lilidhibh,* tabhair fainear nach brùdh thu iad fo do chasan a pheacaich! Le

gealladh an dubhairt mi, thubhairt, mheasgaich e nam measg so uile ainm féin, agus ainm a Mhic; mar an ceudna, ainm a thròcair, a mhathais, agus iochd, a thruacantais ghràis agus a mhathanais agus gach ni eile a pheacaich a tha tighinn a chum do mhisneachadh.

*Anns a' cheathramh àite.* Thaisg e suas mar an ceudna, chum do mhisneachadh, ainmean na muinntreach a chaidh a shàbhaladh, agus peacannan na muinntreach sin 'na leabhar, tha iad aig air an sgrìobhadh gu soilleir, chum gu'm biodh dòchas agad tre fhoigheidean agus comhfhurtachd an Sgriobtuir.

1. Anns an Leabhar so chum e air chùimhne coire agus peacadh Noaih; agus mar a rinn Dia tròcar air.

2. Anns an Leathar-chùimhne so tha ainm Lot gu soilleir air a sgrìobhadh, agus nàdur a pheacaidh; agus mar rinn Dia tròcair air.

3. Anns an Leabhar-chùimhne so tha agad gu soilleir air a' chuir sìos, ainmean Mhaois, Aroin, Ghideoin, Shamsoin, Dhaibhidh, Sholaimh, Pheadar, Phòil, le nàdur an cuid peacannan, agus mar rinn Dia tròcair orra, agus gach ni dhiù so a chum misneach a' thoirt dhut, a pheacaich a tha tighinn.

*Anns a' cheathramh àite.* Cuiridh mi sìos aon aobhar mhisnich eile, do'n duine tha tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. Am beil thusa tighinn? am beil thu a tighinn da rìreadh? C'arson.

1. A thaobh do thighinn a bhi tre éifeachd gairm Dhé, tha thu air do ghairm: tha gairm a' dol roimh thighinn, cha'n eil tighinn bho ghniomharra, Esan a ghairmeas:—" Agus chaidh e suas gu beinn agus ghairm e iadsan a b'àill leis: agus thainig iad da ionnsaidh." Marc iii. 13.

*Anns an dara h-àite.* Am beil thu a tighinn? tha sin mar an ceudna bho éifeachd soillseachaidh. Thug Dia ort gu'm fac thu, agus uime sin tha thu a' tighinn, cho fad sa bha thu ann an dòrchadas, ghràdhaich thu dòrchadas, agus cha b'urrainn thu thighinn a chionn gu'n robh do ghniomhan olc: ach air dhut a bhi ni's air do shoillseachadh agus comas agad air facinn cionnas a tha thu, agus c'àite am beil thu: agus mar an ceudna co e do Shlànaighear agus c'àite am beil e, tha thu nise tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd. " Is beannaichte thusa a Shìomoin Bhar-Iona; oir cha d' fhoillsich fuil agus feòil sin dutsa" (arsa Criosd) " ach m' Athairs' a *ta* air nèamh." Mat. xvi. 17.

*Anns an treas àite.* Am beil thu a' tighinn? tha sin a bhrìgh gu'n d'aom Dia do chridhe a chum tighinn. Ghairm Dia thu, shoillsich Dia thu, dh'aom Dia do chridhe chum tighinn, agus uime sin tha thu a' tighinn a dh' ionnsaidh Iosa Criosd, is e Dia a ta g' oibreachadh annad, ga do dheanamh toileach a chum

tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, A pheacaich a tha tighinn beannaich Dia a chionn gu'n tug e toil dut a chum tighinn a dh'ionnsaidh Iosa Criosd, is comharradh e air gu'm buin thusa do dh' Iosa Criosd a chionn Dia ga do dheanamh toileach chum tighinn da ionnsaidh. (Salm cx. 3.) Beannaich Dia a chionn gu'n chuir e ás do nàmhaid t'inntinn : mar b'e gu'n d' rinn e sinn dh'fhuathaicheadh tu fathast do shlàinte féin.

*Anns a' cheathramh àite.* Am beil thu tighinn a dh' ionnsaidh Iosa Criosd? is e Dia a tha toirt a chomais dhut, is e comas do thoil a leantainn, ann an gnothaichean do shlàinte, gibt Dhé, is e Dia a ta 'g oibreachadh annad araon an toil agus an gniomh. (Phil. ii. 13.) Cha'n e gu'n toir Dia toil a chum tighinn an uair nach tabhair e comas, ach bu choir dhut a thabhairt fainear gu'm beil an comas na thròcair a bharrachd, chunnaig an Eaglais gu'm bu da ni air leth an toil agus an comas, 'nuair a ghlaodh i, " Tarruinn mi, ad' dhéigh ruithidh sinn." (Dàn Sholaimh i. 4) agus b' amhail a rinn Daibhidh mar an ceudna, 'nuair a thubhairt e " Ruithidh mi ann an slighe t' àinteantan 'nuair a mheudaicheas tu mo chridhe." Tha toil a chum tighinn, agus cumhachd a chum do thoil a leantuinn na thròcair dà-fhilt, a pheacaich a tha tighinn.

*Anns a' chùigeamh àite.* T-uile dhian-ruith

iongantach, lasanta, ghrad air t-aghaidh an deigh Iosa Criosd, (a pheacaich a tha tìghinn tuig ciod a tha mi a' ciallachadh) tha iad mar an ceudna 'nan còmhnadh dhut bho Dhia. Theagamh gu'm beil thu a mothachadh air amaibh ni's mò na muinntir eile, dùsgaidhean laidir cridhe chum ruith a dh'ionnsaidh Iosa Criosd; nise tha agad mu'n àm so gaoth thaitneach agus làn Spioraid Dhé, a' lionadh do shiùil le saoirbheas ùrail a dheagh Spioraid; agus tha thu a' marcachd anns na h-amaibh sin, mar air sgiathaibh na gaoithe air do ghiùlan air falbh ni's faide na thu féin—ni's faide na' chuid a's liugha de t' ùrnaighean, agus mar an ceudna thar t-uile eagalan agus bhuairidhean.

*Anns an t-sè-amh àite.* A pheacaich a tha tighinn, nach eil agad an dràst agus a rithist pòg bho bhilibh milis Iosa Criosd? Tha mi a' ciallachadh facal beannaichte eigin a' sileadh mar chir-mheala air t'anam a chum do bheothachadh 'nuair a tha thu ann am meadhon do throm-inntinn?

*Anns an t-seachdamh àite.* Nach eil Iosa Criosd air uairean a' toirt dhut pladhadh dheth féin, ged theagamh nach faic thu e air uairean cho fad' sa bhiodh neach ag àireamh fichead?

*Anns an ochdamh àite.* Nach eil agad air uairean mar gu'm b'eadh blathas a sgiathan a' cuir sgàile air gnùis t'anma a tha toirt dhut,

mar gu'm b'eadh dearsadh air do spiorad mar ghathanan soilleir na gréine air do cholainn 'nuair a bhrùchdas i gu grad tro neul, ged a tha 'n tràthsa gach nì air teicheadh air falbh ?

Gu ceart, Tha na h-uile nì math dhiù so ann an deagh làmhan do Dhé ortsa, agus tha iad ort a chum do cho-éigneachadh, do bhrosnachadh, agus do dheanamh toileach agus comasach gu tighinn, a pheacaich a tha tighinn, chum is gu'm bi thu fa-dheòigh air do thearnadh.

CRIOCH.

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Haughton's "A Saviour for You," ... ... | 0 | 2 |
| History of Animals named in the Bible, ... | 0 | 6 |
| History of Prince Charles, fcap. 8vo, *cloth*, ... | 3 | 0 |
| Ditto. ditto. *cheap edition, sewed*, | 1 | 6 |
| James' Anxious Enquirer, 12mo, *sewed*, ... | 1 | 0 |
| Joseph, Life of, by Macfarlane, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Joseph, History of, 18mo, *sewed*, ... ... ... | 0 | 4 |
| Laoidhean Eadar-Theangaichte o'n Bheurla, *cloth*, | 0 | 6 |
| Lessons on the Shorter Catechism and the Holy Scriptures, by Forbes, 18mo, ... ... | 0 | 4 |
| Lessons in Gaelic, crown 8vo, ... ... ... | 1 | 0 |
| Logan's The Scottish Gael, or Celtic Manners of the Highlanders, 2 vols, ... ... ... | 28 | 0 |
| M'Alpine's Gaelic Grammar, 12mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| M'Callum's History of the Church of Christ, 8vo, | 4 | 0 |
| ... The Catholic or Universal Church, ... | 0 | 6 |
| Maccoll's Mountain Minstrel, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Macdonald's (Mac Mhaistir Alistir) Gaelic Songs, | 2 | 0 |
| Macdonald's (Rev. Dr) Gaelic Poems, *cloth*, | 2 | 6 |
| ... Waters of Jordan, 18mo, *sewed*, ... ... | 0 | 2 |
| M'Gregor's (Rev. Dr) Gaelic Poems, 18mo, *cloth*, | 0 | 8 |
| M'Intyre's (Duncan Ban) Poems and Songs, with an English Translation of "Coire Cheathaich" and "Ben Dorain," 18mo, ... ... ... | 2 | 0 |
| M'Intyre (Rev. D.) on the Antiquity of the Gaelic Language (in English), ... ... ... | 1 | 6 |
| Mackay's (Rob Donn) Songs and Poems, 18mo, | 2 | 6 |
| Mackenzie's (A.) History of Scotland, Eachdraidh na H-Alba, 12mo, *cloth*, ... ... ... | 3 | 6 |
| Mackenzie's Beauties of Gaelic Poetry, royal 8vo, | 12 | 0 |
| ... Gaelic Melodist, 32mo, ... ... ... | 0 | 4 |
| Macleod, Rev. Dr, Sermon on the Life of the late, by Rev. John Darroch, 8vo, *sewed*, 1s. for | 0 | 6 |
| Macleod, Rev. Norman, Caraid nan Gaidheal, 8vo, *cloth*, ... ... ... ... ... | 16 | 6 |
| M'Lauchlan's (Rev. Dr) Celtic Gleanings, or Notices of the History and Literature of the Scottish Gael (in English), fcap. 8vo, *cloth*, | 2 | 6 |
| M'Naughton (Peter) on the Authenticity of the Poems of Ossian (in English), 8vo, ... ... | 0 | 6 |
| Macneill's Neniae, and other Poems, *cloth*, ... | 2 | 0 |

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Macpherson's "Duanaire," a New Collection of Songs, &c., *never before published, cloth,* ... | 2 | 0 |
| Menzies' Collection of Gaelic Songs, 8vo, *cloth,* ... | 6 | 0 |
| Mountain Songster, Collection of Original and Selected Gaelic Songs, ... ... ... | 0 | 6 |
| Munro's Gaelic Primer and Vocabulary, 12mo, | 2 | 0 |
| ... Selection of Gaelic Songs, 32mo, ... ... | 0 | 4 |
| Ossian's Poems, revised by Dr M'Lauchlan, *cloth,* | 3 | 0 |
| Ossian and the Clyde: Fingal in Ireland, Oscar in Iceland, by Dr H. Waddell, ... ... | 12 | 6 |
| Peden's Two Sermons and Letters, 18mo, *sewed,* | 0 | 6 |
| Philipps' Seven Common Faults, translated by Rev. H. Maccoll, 12mo, ... ... ... | 1 | 0 |
| Prayers and Admonitions (series of six, large type), in packets of 2 dozen, *sorted,* ... | 0 | 6 |
| Psalm Book (General Assembly's Version), large type, 18mo, *bound, gilt edges,* .. ... | 2 | 6 |
| Do. do., 18mo, *cloth,* ... ... | 1 | 0 |
| Do. Smith's or Ross's, large type, 18mo, *bd.* | 2 | 0 |
| Do. Gaelic and English, on one page, ... | 1 | 6 |
| Ross's (William) Gaelic Songs, 18mo, *cloth,* ... | 1 | 6 |
| Sinner's (The) Friend, 12mo, *sewed,* ... ... | 0 | 3 |
| Sixteen Short Sermons, 12mo, *sewed,* ... ... | 0 | 2 |
| Skene's Celtic Scotland; a History of Ancient Alban, Vols. I. and II., each ... ... | 15 | 0 |
| Smith's (Dr) Sean Dana, with English Translation and Notes, by C. S. Jerram, ... ... | 2 | 6 |
| Stewart's Elements of Gaelic Grammar, New Edition, crown 8vo, *cloth,* ... ... ... | 3 | 6 |
| Sum of Saving Knowledge, 12mo, *sewed,* ... | 0 | 4 |
| Thomson's (Dr) Sacramental Catechism, *sewed,* | 0 | 2 |

---

| | | |
|---|---|---|
| New Testament for Schools, 12mo, *bound,* ... | 1 | 0 |
| Job to Ecclesiastes, 12mo, *bound,* ... ... | 0 | 6 |
| Proverbs of Solomon, 8vo, *sewed,* ... ... | 0 | 2 |

---

BIBLES, TESTAMENTS, AND PSALM BOOKS,

AT VARIOUS PRICES.

---

*64 South Bridge, Edinburgh.*